MAIRI.—Mata, tubaist—

FIONN.—Uist, uist, a Mhairi, na cluinneam a leithid sin de chainnt.

MAIRI.—Ciod a th' air aire 'n duine? An dubhairt mi ach gu'n d'thainig tubaist air nighean duinn nan gabhar; mur 'eil mi meallta 's e 'm Maighstir-sgoile tha bruidhinn a muigh, agus ge maith e, thainig e oirnn, mar a rinn a' ghaillionn 's a' gheamhradh, gun sireadh gun iarraidh.

MAIGH.—Failte 's furan air a' chuideachd a tha mu'n chagailte chridheil; is furasd fhaicinn, Fhionnlaidh, gu bheil am blar moine dluth dhuit. Thachair dhomh a bhi gabhail ceum leis na *Gaidseirean* ur' a thainig do'n duthaich chum an seoladh air an t-slighe, agus smaointich mi taghal a' stigh g'ur faicinn.

BROC.—Mata, ma's e sin a thug a mach sibh, bha droch ghnothuch agaibh.

MAIGH.—Am bheil am Brocair an so?

BROC.—Tha e 'n so fhein, agus is maith do na *Gaidseirean* nach e is fear-iuil doibh an nochd tro' 'n Ghleann-dubh; ach coma co dhiubh, so dhuibhse àite suidhe.

MAIGH.—Na caraich; suidhidh mi ann an so lamh ri Fionnladh.

FIONN.—Mata, a dhuine ghaolaich, 's e 'ur beatha. So dhuibh cathair na dà laimhe, agus thugaibh dhuinn a nis 'ur naidheachd.

MAIGH.—Ciod so am fuath a th' agad do na *Gaidseirean*, a Bhrocair?

BROC.—Cha'n 'eil a bheag; ach gu'n leiginn leis a' cheart seors' an rathad-mor fhaotainn mar a

b'fhearr a dh'fhaodadh iad. Cha'n 'eil dìth fradhairc orra, neo 'ar thaing mur 'eil sron aca. Na'm biodh boladh na bracha de na sionnaich is iad a dheanadh na deadh bhrocairean. A h-uile fear dhiubh 's a shron ri adhar, a' deothal fàile na bracha, mar tha na h-abhagan agamsa togail ri luirg an fheocallain.

MAIGH.—Am bheil na daoine còir' ach a' deanamh an dleasnais a' togail cìs na rìoghachd, màl an righ ?

BROC.—Iadsan a' togail màl an righ! B'e sin marag earbsa ris a' chu dhubh, màl riusan. Tha mi fhein gle thairisneach do'n righ, ach tha e cur iongantais orm e bhi cumail suas graisg de'n t-seorsa sin. Nach 'eil iad ag innseadh dhomhsa gu bheil os cionn ceud punnd Sasunnach aig gach fear dhiubh 's a' bhliadhna, agus gun fheum air bith annta ach moran uilc ? Leomainn a tha milleadh na duthcha : nach 'eil iad graineil leis na h-uile duine ?[1]

MAIGH.—Cha'n 'eil iad graineil ach leosan a tha bristeadh reachd na rioghachd: na deadh reachdan sin fo'm bheil sinn a' sealbhachadh dion agus seasgaireachd o mhi-run gach namhaid. Tha chluipeireachd sin a tha iadsan a' cumail fodha, 'n a chosnadh mi-mheasail, cunnartach, agus peacach ; 'n a pheacadh danadais an aghaidh lagha Dhé agus dhaoine. Cuiridh mi sios duit aon ni mar fhìrinn : cha'n fhior Chriosduidh neach sam bith a tha rithe. Ma tha na *Gaidseirean* 'n am mi-thlachd do neach sam bith, is e fhein an coireach. Cha'n urrainn iad dragh

[1] Tha sinn gu mor fo chomain d'ar caraid caoimhneil, an t-Eileanach. 'S i a chainnt agus a smaointean a tha againn ann an cuid mhoir de'n Chomhradh so mu chìs-sheachnadh, agus mu fhiachan na rioghachd. Moran taing dha.

air bith a chur air an duine onorach, agus esan a tha mi-onorach tha e tarruing dragh' agus truaighe air fhein, ged nach biodh *Gaidseir* an taobh so de rioghachd an Turcaich. Cuimhnicheamaid gu bheil peacadh agus truaighe co-cheangailte, an dara cuid a' leantuinn na codach eile, mar tha d'fhaileas fhein 'g ad leantuinn tro'n mhonadh.

Broc.—Am bheil sibh ag radh rium gu bheil duine bochd a' cur call air righ no air rioghachd le bolla no dhà de dh'eorna bhrachadh, agus a thogail, ged nach ìocadh e cìs air a shon. Is duilich dhomhsa sin a thuigsinn, nach e chuid fhein a th' ann ? nach fhaod e chur gu buannachd mar a's fearr is urrainn da ? Nach bochd nach urrainn duinn tombaca, no giubhas, no buideal beag de'n Bhranndai dhearg, a cheannach gu saor o na luingis mhor' a tha tighinn mu thuath, gun bhi 'g a chleith mar gu'm bu mheirl' a bhiodh ann ?

Mairi.—Cha'n fhaod, a Dhonnachaidh; tha'n *Tea* fhein agus an siod' air an toirmeasg, agus is cruaidh an gnothuch sin.

Maigh.—Cruaidh, no gun bhi, 's e lagh na rioghachd, gu'n dioladh na nithean sin cìs. Tha sibhse fo na reachdan sin, agus ma bhristeas sibh iad tha sibh buailteach do'n pheanas; agus le bhi reic no ceannach nithean air an do leagadh cìs, gun a' chìs ìocadh, tha sibh ciontach de mheirle cho cinnteach 's ged a ghoideadh sibh molt á Eignig, no craobh dharaich as an Aoineadh-mhor.

Broc.—Falbh, togaibh dheth; is dan' a rachainn gu cùirt air beulaobh an t-Siorram air son an dara ni seach air son an ni eile.

MAIGH.—Faodaidh sin a bhi, ach tha 'n fhìrinn anns na thubhairt mi; tha fhios agam gu bheil cuid de dhaoin' a' tairgseadh am bochdainn mar leithsgeul, ach 's e sannt am bitheantas is mathair-aobhair air, ni a tha mallaichte leis an Tighearna: agus tha bhuil, is iomadh bochdainn agus aimlisg a tha 'n lorg na cìs-sheachnaidh so. Cha robh buannachd an cois a' ghnothuich so riamh. Tha tòir orrasan a tha ciontach dheth air muir agus air tir. Tha e tarruing dosguinn mhor air daoine, agus is ainneamh a chuala mi riamh duine a rinn beairteas leis; agus ged a dheanadh, is fìrinneach an sean-fhacal, gur fearr an t-ubh beag le beannachd no an t-ubh mor le mallachd.

BROC.—Cha'n 'eil fhios agam fhein am bheil sibh fad' am mearachd; ach an urrainn duibh so innseadh dhomh, Ciod an t-suim a tha 'g eirigh aig ceann na bliadhna o gach cìs a tha iad a' togail.

MAIGH.—Tha mu leth-cheud muillein, agus cuimhnich gu bheil deich ceud mìle anns gach muillein.

FIONN.—Obh! Obh! Obh! Eudail a dh'fhearaibh an domhain, c'àit' am bheil iad 'g a chur; cha'n fhaod e bhi nach 'eil lan tighe dh'òr aig an righ.

MAIGH.—'S ann aige nach 'eil, an àite sin is ann a tha fiachan trom' air.

BROC.—Tha sibh a nis a' deanamh amadain dhiom.

MAIGH.—Cha'n 'eil idir, is fad' a ghabh e uam; cha chuir mi 'n ceill duit anns a' chuis so ach smior na fìrinn. Tha fiachan air an righ na's truime na th'air aon duine air aghaidh an t-saoghail. Cha ghiulaineadh

cheann 'n a bhreislich. Ach cia mar a fhuair an righ creideas anns na bheil an sin a dh'ainfhiach ?

MAIGH.—Cha'n e 'n righ ach an rioghachd a chaith a' chuid a's mò dheth ann an cogadh ri Bonaparte, a bha 'g iarraidh lan-cheannas fhaotainn air an Roinn-Eorpa.

BROC.—Gille nan car! B'e fhein an curaidh.

FIONN.—Biodh iad 'g a dhi-moladh mar a thogras iad, ach b'e caraid nan drobhairean e. 'S i mo bharail fhein gu'm b'fheairrd a' Ghaidhealtachd gu'n eireadh a leithid eile suas. Cha bu mhisd' an duthaich rongan beag cogaidh a chumadh spreigeadh ann an daoine.

MAIGH.—Tha thu fad' am mearachd. Cha'n urrainn cogadh air dhoigh sam bith a bhi 'n a bheannachd do dhuthaich. B'fhearr do'n Ghaidhealtachd nach d'thainig cogadh riamh air an rioghachd, no luach cho ard air an spreidh. Bha na tighearnan na b fhearr dheth, agus an tuath moran na bu chothromaiche: chaidh na tighearnan an lorg a' chogaidh gu ana-caitheamh nach urrainn doibh a sheasamh, agus an tuath gu màl a thairgseadh nach urrainn doibh a dhioladh.

BROC.—'S ann agaibh a tha 'n fhìrinn; ach gu tilleadh a dh'ionnsuidh an righ a rithist: nach iongantach leamsa nach 'eil e togail barrachd cìse, agus a' fàsgadh dhaoine gu cul an droma los na fiachan so a chur dheth. Is truagh leam duine air am bi fiachan. Thachair dhomh fhein gu'n robh geotan beag aig a' mharsanta lùbach 's a' bhail' ud thall a'm aghaidh, agus da rireadh thigeadh fallus fuar orm an uair a chithinn an lùbairneach grannda tighinn a dh'ionn-

suidh an tighe. Is truagh leam an righ, an duine còir, ach theagamh gu bheil nair' orra dol a thagradh nam fiachan air. Bithidh sgàth orm fhein dol a thogail cain a' Bhrocair o na tighearna mora. Ach is cneasd' esan, a dh'aon chuis, nach 'eil a' leagail barrachd cìse chum e fhein a shaoradh o'n luchd.

MAIGH.—Cha'n ann a' gearan air a lughad a tha daoine. Cha'n ann aige-san a tha sin r'a dheanamh, ach aig na daoine a tha 'n dùthaich a' cur a suas chum Ard-chomhairle na rioghachd.

BROC.—An i so a' chomhairle ris an abair iad a' Pharlamaid? Cò tha suidhe innte?

MAIGH.—Tha dà chuideachd a' cruinneachadh ann an dà thigh fa leth, ris an can iad Tigh nan ard Mhorairean, agus Tigh nan Uaislean. Anns an dara h-aon, tha Maithean na rioghachd, agus Easbuigean na h-Eaglais Shasunnaich a' suidhe, agus a' cur an comhairle r'a chéile mu gach ni a bhuineas do'n rioghachd. Anns an tigh eile tha iadsan a' suidhe a th'air an taghadh leis an duthaich chum an còir a sheasamh. 'S iad so a tha leagadh na cìse, ach an uair a tha reachd ur r'a shocrachadh, is eigin gu'n co-aontaich an da Thigh, agus an deigh sin a dheanamh, cha reachd e gus an cuir an righ a lamh ris. 'N uair a thachras so, tha e 'n sin 'n a reachd Parlamaid, agus feumar geilleadh dha.

BROC.—Mo bheannachd oirbh; ach innsibh so dhomh: cia meud a tha suidhe 's na h-ard thighean comhairle sin?

MAIGH.—Tha na h-uile Diuc agus Iarla 's an rioghachd a thogras dol ann, a' suidhe 's an dara Tigh, maille ris na h-Easbuigean; agus anns an Tigh

eile, tha Sasunn a' cur a stigh còrr agus coig ceud; tha Eirinn a' cur a stigh ceud; agus Albainn coig agus dà fhichead.

BROC.—Fhalbh, tha na's leoir ann. Ach innsibh so dhomh, ciod an tuarasdal a th'aca sin? Gun teagamh is *posta* maith e.

MAIGH.—Cha'n 'eil aon sgillinn, ach an onoir.

BROC.—Onoir na bochdainn; cha chreid mi nach 'eil ni-eigin aca r'a fhaotainn an Lunnuinn am measg na tha de storas a' dol tro'n lamhan. Chi mi 'n uair bhios daoin' am measg na clòimhe gu'n lean corra cheas beag riutha: ach aon uair 's gu'm faigh iad a stigh, am bi iad mar na ministeirean nach gabh cur a mach?

MAIGH.—Cha'n 'eil idir. Cha'n urrainn a' Pharlamaid suidhe ach seachd bliadhna, agus faodaidh an righ a sgaoileadh 'n uair is aill leis.

BROC.—Fàgaidh sin iadsan umhal dhasan, air eagal gu'n sgiurs e dhachaidh iad.

MAIGH.—Air d'athais. Faodaidh an duthaich na daoine ceudna a philleadh air an ais air a shroin, a rithist. Agus tha cuid a dh'àiteachan ann, agus is iad na daoin' a's daine agus a's neo-eisimeiliche is luaithe chuireas iad air an ais.

BROC.—An saoil thu fhein am bheil an leithid sin 'n am measg? Shaoilinn fhein nach biodh fear ann a dhuraichdeadh a bheul fhosgladh an lathair an righ. Bha mi fhein la air beulaobh an t-Seisein, mar tha fhios agad, agus cha robh duin' an sin a dh'fhosgail a bheul ach am Ministeir. Thòisich e mu lagh na h-Eaglais agus chuir e dheth; mu dheireadh thug e mach a bhinn. Nach e so, ars' esan, barail an

t-Seiscin? Gun teagamh 's e, ars' an dara fear; 's e gun amharus, a deir am fear eile. Is ceart a' bhreith a thug sibh a mach, ars' am foirfeach mor: a nis tha mi deanamh dheth gur ann mar sin a ni iad ann an Tigh na Parlamaid, ged bhiodh an righ 's a' mhearachd.

MAIGH.—Cha'n ann; cha'n 'eil an righ idir a lathair; agus cha'n urrainn do'n righ dol am mearachd.

BROC.—Shaoil leam gur duine bh'ann, agus gu'm bu bhean a bu mhathair dha.

MAIGH.—Tha thu ceart; ach thoir so leat. Tha luchd-comhairle fo'n righ, agus tha iadsan freagarrach air son gach ni a ni e mar righ. 'S e fhein a tha taghadh nan daoine so, ach ma theid iad am mearachd, le droch comhairl' a thoirt air, tha doigh aig Tigh nan Uaislean air an toirt gu riaghailt.

BROC.—Cluinneam e; shaoilinn nach biodh Cilead-airean an righ furasd' a chumail fo smachd.

MAIGH.—Mar thubhairt mi riut cheana, 's ann air riaghladh Tigh nan Uaislean a tha sporan na rioghachd.

BROC.—Far am bi riaghladh an sporain, gun teagamh 's ann a bhios an uachdranachd. Tha mi deanamh dheth, gu bheil an t-òr, do'n rioghachd, mar tha 'n teine do bhàta-na-smuide; an uair a smàlar so, tha 'n upraid a stad; ach cò e ard chomhairlich' an righ air an àm?

MAIGH.—An cual' thu iomradh air Diuc *Wellington?*

BROC.—An cuala mi riamh iomradh air a' gheal-aich? Nach 'eil mi air mo bhodhradh a' cluinntinn

uime? Ach ma's e so a chomhairliche, bithidh sinn ann an iorghuill gu h-aithghearr.

MAIGH.—Cha'n 'eil eagal duinn: cha b'urrainn da, le cogadh, urram a b'airde chosnadh, agus dh'fhaodadh e càileigin de na bh'aige chall; ach is mithich dhomhsa bhi triall.

BROC.—Mata, mo mhile beannachd agaibh, is ann 'n 'ur ceann a tha 'n t-eolas.

---

## SEALLADH O MHULLACH BEINNE AN EARRA-GHAIDHEAL

### MU DHOL FODHA NA GREINE.

O'N is cuimhne leam beathach no duine, b'e mo thlachd a bhi siubhal nam beann; agus is minic a ghabh mi sealgaireachd mar leithsgeul, chum an srath fhàgail, agus farsuingeachd a' mhonaidh a ghabhail fo m' cheann. Tha toileachas-inntinn r'a fhaotainn air mullach beinne aird, leis an t-sealladh fharsuing a tha uaithe air muir agus air tir, nach fhaod gun ardachadh inntinn a dhusgadh a tha air doigh araidh taitneach agus tarbhach. 'S ann uaithe so a tha e tachairt, gu bheil speis mhor aig gach aon do'n bheinn a's dluithe do'n àite 's an d'fhuair e arach—baigh a leanas ris fhad 's is beò e; agus thigeadh e dhachaidh á Innsibh na h-aird' an Ear no'n Iar, cha bhi e fada 's a' choimhearsnachd gun togradh a dh'ionnsuidh an àit' anns an d'fhuair e, ar leis, a' cheud bheachd air farsuingeachd an t-saoghail; agus bithidh e deidheil mar an ceudna

air 'eolas ath-urachadh air gach glaic agus coire a b'abhaist da thaghal 'n a oige, 'n uair a bu luthmhor a cheum, agus a bu bheag a bha 'n saoghal a' cur air a chridhe de churam. B'aluinn an la ann an céitein an t-samhraidh, 'n uair a dh'fhalbh mi gun duine maille rium, le run fior mhullach na beinne a ruigheachd, agus sealladh fhaotainn air dol fodha na greine. Bha'n la 's an àm sin 'n a fhad agus 'n a bhlàs; bha gach eun a' seinn aig beinn 's aig baile, agus obair na cruitheachd fo shòlas. Dhirich mi o ghuala gu guala, o choire gu coire, gus an d'rainig mi an t-àite 's an robh an àiridh ri m'cheud chuimhne: bha làraichean nam bothan fhathast r'am faicinn : bha crò nam meann 'n a tholman uaine, an t-sobhrach 's an neoinein a' fàs air. B'aighearach an sugradh a b'abhaist a bhi 'n so moch-thrath agus feasgar an àm bleodhan na spreidhe. Bha 'n t-alltan beag a' siubhal gu seimh troimh 'n àilein, le torman cho tuchanach 's a bu ghnath leis. Shuidh mi car tamuill air a' bhruaich ag iarraidh fionnachd 'n a bhraonaibh tlatha. Cha deachaidh mi seachad air aon tobar a chaisg iota m'oige gun fheuchainn, no air eas no leum-uisge gun seasamh air an cul a dh'fheuchainn an robh cho liugha bogha-frois r'a fhaicinn 's a b'abhaist. Mar so chaidh moran de'n latha seachad, ach rainig mi fa dheireadh mullach na beinne. Shuidh mi 'm fasgadh an liath-chuirn a bh'air a mullach, agus dh'amhairc mi air an duthaich mu'n cuairt—

> "B'aluinn a beinnean 's a srathan ;
> B'eibhinn dath a gleanntan."

Bha tir-mor na duthcha ri m'chul, ach bha muach calg-dhireach mu'm choinneamh a' chuid bu mhò a

dh'Innse-Gall, an cuan mor le chaoil 's le 'luingeas, agus a' ghrian ghlormhor fhein a' tearnadh o airde nan speur ann an ailleachd an fheasgair.

Cha robh eilean eadar Caol-Ile mu dheas, agus an Caol-Sgiathanach mu thuath; cha robh sliabh eadar Beinn-an-òir an Diura, agus a' Chul'inn ann an Eilean-a'-Cheo, nach robh gu soilleir a'm bheachd. Bha Muile dorcha, le chaol-mara mar abhuinn aluinn ag iadhadh mu'n cuairt da, direach fo m'shùil. Bha I nan Deoraidh le 'làraichibh briste, ann an uaigneas sàmhach r'a thaic; *Staffa* ainmeil le uamh' nan tonn mar dhùradan beag a mach air an fhairge; Tiridhe iosal an eorna—Cola creagach—Eig, le 'Sgurr ri speur; 's an t-Eilean Sgiathanach, ban-righ an iomlain; agus a mach air an cul gu leir, ann an iomall na rioghachd, an t-Eilean Fada mar mhìle sgeir, ag eirigh air aghaidh a' chuain, smuid ghairdeachais ag eirigh o gach aon diubh, 'n uair bha ghrian a' siubhal seachad os an cionn, 'g am fàgail mìle de mhìltibh 'n a deigh. Bu diomhain oidhirp a thoirt air a' choi'-lion smuain a bha taitneach a dhuisg suas leis an t-sealladh so. Air a leithid so a dh'àm cha ruigear a leas an inntinn a chumail fo smachd. Bu shona a bhiodh daoine nan giulaineadh iad, am measg uinich agus othail na beatha so, càileigin de'n aigne mhaith sin, a tha uaigneas agus samhchair a shamhuil so a dh'àite a' tàrmachadh. Oir, gu cinnteach, mar is mò a thairngeas sinn air falbh o iorghuill an t-saoghail so, 's ann is mò a ruigeas sinn air an fhonn spioradail sin, trid am bheil an t-anam air a chur air ghleus gu co-chomunn ard a chumail r'ar n-Athair nèamhaidh. Nam bu mhaith leinn blasad de'n aoibhneas so, cha bu neo-iomchuidh

dhuinn air uairibh comunn an t-saoghail so fhàgail, agus a radh ris gach imcheist bhuaireasaich a bhuineas dha, mar thubhairt Abraham r'a oganaich, Fanaibh-se an so, agus theid mise suas a thairgseadh na h-iobairt.

Bha ghrian a' tearnadh gu luath; bha dath an òir air aghaidh nan speur; bha a leadan aillidh cheana 's a' chuan, agus an fhairge, mar gu'm b'ann, a' dunadh mu'n cuairt dhi. Is blasd' a' chainnt a chleachd Bard na duthcha so fhein, 'n uair a bha'n sealladh so aige, ma dh'fhaoidte, o'n mhullach cheudna, mar a chi sinn ann an "Dan Oisein do'n Ghrein an àm Luidhe." Ach bu dall sinne mur gabhamaid beachd a b'aird' air an t-sealladh so na dh'fhaodadh esan fhoghlum o thuigse naduir. An ti nach mothaicheadh o'n t-sealladh so, gloir an Ti naoimh a chruthaich a' ghrian, agus a sgeadaich an saoghal le 'uile ailleachd, bu bhochd, gu dearbh, a chor, agus cha chulaidh fharmaid a chridhe; oir, gu deimhin, bu ghlormhor an taisbeanadh a bha'n so air cumhachd agus maitheas Dhé. A bhi mothachadh do'n ghairdein threun sin air am bheil an domhan crochta, a' fosgladh air an dara laimh dhiom dorsan na h-oidhche do'n ghrein, 'g a cur a mach a shoillseachadh taobh eile 'n t-saoghail, 's a dhusgadh nam mìltean as an suain; 's a bhi faicinn a' ghairdein cheudna a' togail na gealaich dhuinne 'n a h-àite, an robh e comasach gun eigheach a mach, Is glormhor thusa, O Dhé uile-bheannaichte! tha nèamh agus talamh lan de d'ghloir, a Thighearna nam feart; tha thu toirt dhuinne gach beannachd 'n a thràth, agus cha'n 'eil thu, air àm sam bith, 'g ar fàgail fo an-dochas no dìth!

Chaidh a' ghrian fodha, agus shaoileadh tu gu'n robh

an saoghal a' caoidh: bha'n druchd trom, mar dheoir na oidhche 'n a deigh, a' braonadh gu làr. Dh'fhalbh a' ghrian, ach bha fhathast airde nan speur air an òradh le a gathan aghmhor, a' lùbadh a nuas gu fann fhathast air an t-saoghal, 's 'g a bheannachadh le eadar-sholus an anmoich. Bha'n ceo a' sgaoileadh sios air an leacainn, agus bha 'n t-àm dhomh nis am monadh fhàgail. Bu bheannaicht' an t-samhchair a bha mach air feadh an domhain; bha còrr fhuaim ann, ach cha bu chulaidh eagail no uamhais iad—torman nan allt, mar bha iad a' tuiteam leis an aonach o chreig gu creig—sgriach na h-iolaire, 's i 'g itealaich air bile a' chreachainn ag iarraidh a h-ail air an aisridh chorraich; an fheadag ghuanach o thom gu tom; gogail a choilich-ruaidh 'g am dhoichioll o'n bheinn; a' chearc a' gairm a h-ail fo 'sgeith, agus miogadaich nan gabhar ag iarraidh nam meann. O! cia iomadh mìle beò-chreutair air feadh an t-saoghail, smaointich mi, a tha 's a' cheart àm so a' dol gu tamh fo shùil-choimhead an Fhreasdail sin a bha faireadh thairis orra, agus a dh'uidheamaich àite taimh do gach aon aca fa leth. Tha sùilean nan uile ort, O Dhé! tha thu toirt doibh gach sochair 'n a thràth. Agus ma tha Dia mar so a' buileachadh orrasan uiread de chùram, an dean e dearmad air mac an duine? "Feuch," a deir Criosd, "eunlaith an adhair; cha chuir iad, agus cha bhuain iad, agus tha Dia 'g am freasdal; agus nach fearr sibhse gu mor na iadsan?" Eisd so, O thusa air bheag creidimh! giulain na smaointean so leat do d'leabaidh: earb thu fhein ri Dia, leis an dochas a tha 'g eirigh uatha, agus bithidh do chadal taitneach.

## SGEUL MU CHOIRE-NA-SITHE.

THACHAIR dhomh (a deir fear-eolais o'n d'fhuair sinn an sgeula), bhi siubhal, o chionn beagan bhliadhnachan, troimh Gharbh-chriochan na Gaidhealtachd, troimh mhonaidhean fiadhaich, far nach robh aon rathad, 'n uair a thuit dhomh, air feasgar samhraidh, bhi air mo chuairteachadh ann an ceo domhail, 'n uair a bha mi gabhail ath-ghoirid thairis air guala beinne cho ard 's a bha 's an duthaich. Mar a bha àgh orm, bha fear-cuairteachaidh nan criochan farsuing sin maille rium 's an àm, a thug mi leam gu m'sheoladh gu bearradh ard, as am faicinn sealladh air a' ghleann a chum an robh mi dol. Fada mu'n d'rainig sinn am bearradh so, thuit an ceo cho domhail, 's gu'm b'amaideach smaointeachadh dol na b'fhaide air ar n-aghaidh. Bha Eachann Ruadh saighdear, a bha maille rium, 'n a dhuine tuigseach; bha e fada 's an arm: chuir e suas an cota-dearg fo'n Cheannard urramach sin Ailean an Earrachd. Bha e maille ris ann an iomadh cath cruaidh, agus b'fhiach e eisdeachd gach sgeul a bh'aige mu gach sealladh deistinneach a chunnaic e. 'N uair a thuig e nach robh e tearuinte imeachd na b'fhaide air bile nan sgairneach a bha fodhainn, threoraich e mi gu bun na frìthe, far an robh ionad dionach 's am faodamaid fuireach gu maduinn. 'N uair a bha sinn a' tearnadh, dh'fheoraich mi dheth an robh na creagan a bha 'n a bheachd fada uainn. "Tha creagan na's leoir far

am bheil sinn, agus tha uamh fhasgach goirid o'n àite so," ars' esan; "ach 's coma leam iad; tha e cho maith dhuinn an seachnadh. 'S e so," a deir esan, ann an guth iosal, mar gu'm biodh e cagarsaich a' m chluais, "'s e so Coire-na-sithe, agus, a dh'innseadh na firinn, b'fhearr leam a bhi fliuch leis a' cheo, na fasgadh iarraidh anns na h-àiteachan grannda sin." "Cha'n fhaod e bhi," thubhairt mi ris, "gu bheil thusa, Eachainn, a' creidsinn a leithid sin a dh'amaideachd: gun teagamh cha'n 'eil thu ach ri feala-dhà." "Feala-dhà ann no as," deir esan, "is coma leam iad; mar a thubhairt an seann duine, 'Fhad 's a dh'fhuiricheas an t-olc uainn fuiricheamaid uaithe.' Thig air d'adhart: tha sinn dluth do Uamh-na-h-ochanaich—ach beannachd 'n an siubhal 's 'n an imeachd—'s i 'n nochd Dihaoine, 's cha chluinn iad sinn."

Thug mi air seasamh car tamuill, 's thòisich mi air cur an ceill da faoineachd a leithid sin de smaointean. Chual' e mi gu crich, gun stad a chur air mo sheanachas; ach a' socrachadh a bhreacain thar a ghualainn, 's a' toirt sgrogaidh a nuas air a bhoineid, ghramaich e na bu tinne air a' bhata bha 'n a laimh, agus thug e ceum air aghaidh, ag radh, "Bi 'bruidhinn an tras', eisdidh mi riut am maireach; gabhamaid seachad air an àm; cha'n àite so gu moran seanachais a labhairt." "Dean stad, Eachainn," thubhairt mi ris, "tha mi cur romham an oidhche chur seachad ann an Uamh-na-h-ochanaich—fuirich leam, 's na fàg mi. Ach ma tha eagal ort"—"Eagal!" ars' Eachann, 's e tionndadh air [illegible] "bhi air d'earalas, a dhuine chòir, agus tagh

do chainnt; ged nach tig dhomhsa ràdh, 's tu fhein a' cheud fhear a chuir eagal as mo leth." "Tha mi 'g iarraidh maitheanais," thubhairt mi ris; "thig leam do'n uaimh, agus feuchaidh sinn ciod a th' agad ann an luib do bhreacain, 's ni sinn reite." "Theid mi leat," urs' an saighdear còir, "agus fuirichidh mi leat, ged bhiodh e lan de na Frangaich, gun tighinn air na creutairean leibideach, faoin sin, nach 'eil ma dh'fhaoidte ann idir, ged tha leithid de sheanachas m'an timchioll." Bha sinn a nis aig beul na h-uamha, agus sheas Eachann Ruadh. "Sin i agad a nis," a deir e; "'s urram na h-uaisle do'n choigreach, gabh air d'aghart." Chaidh sinn a stigh fo dhion, agus shuidh sinn air a' cheud chloich chothromaich a fhuair sinn. Cha robh mo chompanach ro dheonach air moran cainnte: bha e sgioblachdh a bhreacain, 'n uair a ghrad thog e cheann mar gu'm buaileadh peileir e. "Ciod e so?" a deir e, 's e farcluais: "mur creid thu mise, creid do chluasan." Thainig a nuas oirnn 's a' cheart àm sin ceol tiamhaidh, binn nach d'fhiosraich mi eisdeachd r'a leithid riamh roimhe; agus bha dearbh fhios agam nach b'ann o aon inneal-ciuil a b'aithne dhomh a thainig e. Cha'n fhaodadh so gun mhor-ioghnadh a chur oirnn: bha 'n oidhche dorcha; bha 'n t-àite ùdlaidh, uaigneach; bha sinn fada o thigheadas dhaoine, am measg garbhlach chreag, ann an coire fiadhaich. Eagal cha robh orm, oir bha mi lan-chinnteach gu'm bu cheol saoghalt' a bh'ann, agus chuir mi romham, na'm b'urrainn domh, fhaotainn a mach cia as a thainig e. "An teid thu suas leam, Eachainn?" "Theid," urs' esan, 's e cur seachad na bha e

toirt as a' bhreacan: "'s minic a thachair e mar so fhein, eadar am bile 's an deoch. Shaoilinn gu'm biodh e cho maith fuireach gu maduinn; ach coma co dhiubh, gabh air d'aghaidh, leanaidh mis' thu; ach cuimhnich am fear a theid 's an dris gu'n iomair e teachd as mar a dh'fhaodas e." Ghabh sinn suas —am feadh a bha an ceol a' sior fhàs na b'airde: fa dheireadh, thainig leus soluis oirnn: sheas Eachann beagan air deireadh, 's 'n uair a chaidh mi timchioll stùc creige, chunnaic mi sealladh nach teid gu luath as m'aire. Dh'fhan mo chompanach far an robh e, theagamh a' smaointeachadh gu'm faca mi tuilleadh 's a bu mhiann leam. Bha lasair chridheil theine aig ceann shuas na h-uamha o ghiubhas seachdta a bha pailt mu'n àite; agus 'n a shuidhe aig an teine bha leth-sheann duine laidir, colgarra; currachd ard molach air a cheann, anns an robh dos a dh'ite an fhìrein, agus a chom uile air a chomhdachadh le béin fhiadh agus earb. Bha lan-shealladh agams' airsan, ged nach b'urrainn dasan mise fhaicinn. Bha e cluich gu surdail air dà thruimp mhoir Abraich, a bha air an deanamh 's an àm sin gu h-ealanta, dluth do sheana chaisteal dubh Inbher-lochaidh. An crochadh ris gach meur d'a lamhan, bha clag beag airgid a rinn fuaim anabarrach binn, agus o'n do thàrmaich a' cho-sheirm a chuir ormsa na h-uiread iongantais, agus nam faoidteadh a radh, a chuir mo chompanach fo eagal cho mor. "Thig air d'adhart," thubhairt mi gu sàmhach ri Eachann. "Am bheil iad an sin?" thubhairt e. "Am bheil iad a' dannsadh 's an t-solus, no ri fleadhachas cuirme?" Dhluthaich e gu sgathach ri m'thaobh,

agus air dha a' cheud phlathadh fhaicinn de'n fhear-chiuil, thug e sitheadh seachad orm, a' glaodhaich a mach le aighear nach b'urrainn da cheannsachadh, "Iain mhoir nan creag, an tusa tha 'n so? Mo bheannachd air do cheann molach, 's mi tha toilichte d'fhaicinn!" Dh'eirich Iain bochd, 's chuir e failt' oirnn, a' tilgeil tuilleadh mhaidean air an teine. Shuidh sinn mu'n cuairt air a' chagailt; agus dh'aidich Eachann còir, oir cealg cha robh 'n a chom, nach b'urrainn da gu bràth a bhi cho taingeil 's a bhuineadh dha, air son nach d'fhuair e cead tilleadh mar a bha run air 'n uair a chual' e 'n ceol. "Is iomadh sgeul," thubhairt e, "a chuala mi riamh mu Choire-na-sithe; 's nam bithinn an nochd air tilleadh gun so fhaicinn, bha mo sgeul fhein chum an dearbhadh. Cha tugadh am ministeir fhein orm a chreidsinn nach robh na daoine-beaga ann an Uamh-na-h-ochanaich." Dh'fheoraich mi dheth, an robh da rireadh eagal air? "Eagal!" deir esan, 's e suathadh air falbh an fhalluis fhuair a bha fhathast air a ghnuis; "air nàile bha, 's gu leoir dheth, barrachd 's a bha riamh orm a' dol sios do'n bhlar le Ailein an Earrachd: ach ma bha, cha bhi tuilleadh mu'n ghnothuch cheudna."

Tha so a' leigeil ris duinn cia cho faoin an ni o'n eirich seanachas duthcha mu ni bha gnathaicht' a chreidsinn: agus nan rannsaicheadh daoine gu mionaideach m'a thimchioll, thuigeadh iad gur e bh'ann, an àit' a bhi 'n a chuis-eagail, culaidh-abhacais agus fearas-chuideachd.

Fhuair mi mach o Eachann eachdraidh an duine

bhochd so a bha 's an uaimh. Bu neo-dhuine gun mhaith gun mhilleadh e: a nuas o 'oige, ged bha e gun mhoran toinnisg no tuigse, bha e 'n a sheol fhein fo chàileigin de mheas 's an duthaich. Bha e eolach air aisridh chumhainn an fheidh 's na h-earba, 's b'e thoileachas-inntinn an fhaoghaid a leantuinn le oigridh na tire. Cha robh bearradh no bealach, no aithghearr-adh troimh mhonadh, no beul-àtha air abhuinn, no carn, no garaidh, air nach robh e mion-eolach. Re an t-samhraidh bi uamh nan creag a chomhnuidh: ghluais e o àiridh gu h-àiridh, 's cha deachaidh e riamh air falbh falamh o h-aon diubh. Cha bhiodh e gun lòn fhad 's a bhiodh dearc air tom, meas no cnothan ann an coille; cha'n fhailnicheadh a leaba, am feadh 's a gheibheadh e fraoch badanach gorm, a' fàs gu dosrach anns gach àite; agus mar thubhairt e fhein bha a chuid tromp soirbh r'an gleusadh. Bha dhach-aidh anns gach àite far an luidheadh a' ghrian air; agus comhladh cha do dhruideadh riamh air. Cha robh mhaileid doirbh r'a giulan; cha robh innte ach a' chlach theine agus am fada-spuinge—sgian dubh a dh'fhionnadh nam fiadh—ribe a ghlacadh an fhìrein, agus cromag iaruinn a lùbadh nan geug. Ach ma bha 'n duine bochd so air bheag eolais, bu taitneach r'a fhaicinn an t-saothair a ghabh a pharantan air ann an laithibh 'oige. Ghabh e dhuinn moran de laoidhean agus de dhain naomha: rinn e so le uiread chrabhaidh, agus air doigh a bu stolda na iomadh fear a b'fhaide leughadh. Sheinn e iad le fonn tiamhaidh, muladach, 's e ri turaman air ais agus air aghaidh, a rainig mo chridhe. Mu'n do leag e a thaobh ri làr, dh' earb e e fein ri Dia. Allabanaich bhochd! thubhairt mi rium

ı, caidil gu tearuinte, gabhaidh Dia curam dhiot. ıgh 's mar tha thu ann am beachd an t-saoghail, thu cho priseil 'n a shealladh-san ris an righ a's ıir thalamh. Is lionmhor iad a tha air an oidhche ıd air an diteadh leat, d'an d'thug Dia tuigse, achadh, agus foghlum, a tha luidhe sios air an aichean riomhach, gun suim dhasan a tha os an n, o'm bheil iad a' sealbhachadh gach beannachd.

## MAC NA BANTRAICH BHARRAICH.

[The two following tales are printed with the permission, kindly granted, of J. F. Campbell, Esq. The first is taken from the second volume of the *West Highland Tales*, and was written by Mr. Hector Maclean to the dictation of the reciter, a Barra man. The second was contributed by Mr. Campbell to the *Revue Celtique* in 1870. It was afterwards reprinted in the *Gaél* in January 1875. This tale was written by the late Mr. Donald C. M'Pherson of the Advocates' Library, Edinburgh, and the reciter was Mr. M'Pherson's own grandmother. The mode of writing adopted aims at reproducing the pronunciation as well as the diction and idiom of the reciters.]

BHA bantrach bhochd ann am Barra, agus bha leanabh mic aice, agus 's e Iain a b'ainm dha. Bhiodh i dol do'n traigh a chruinneachadh maoraich airson i fhin 's an leanabh a bheathachadh. 'N ur a bha i 's an traigh latha bha 'n sin, dé chunnaic i ach soitheach air an Aird an Iar de Bharra. Chuir triuir de na bha air bord a mach bàta, 's cha b'fhada bha eud a' tigh'n air tir. Chaidh ise gos a' chladach, 's dhoirt i 'm maorach lamh riutha. Chuir Maighstir an t-soithich ceisd urra dé 'n rud a bha 'n siud. Thuirt i go'n robh maorach cladaich, am biadh a bh'aice. "Dé 'n gille beag, bàn a tha 'n so?" "Mac dhomh." "Thoir dhomhs' e, agus bheir mi dhuit òr agus airgiod, agus gheibh e sgoil is ionnsachadh, 's bi'dh e na's fhearr na bhi agadsa 'n so." "'S fhearr leam bàs fhulang na 'm paisd' a thoirt seachad." "Tha thu gòrrach, bi'dh thu fhin 's an leanabh go math ma leigeas tu leam e." Le gaol an airgid thuirt i go'n d'thugadh i 'n leanabh dha. "Thall-a'bh an so, 'illean. Theirigibh air bord; so dhuibh

iuchair; fosglaibh *press* anns a' *chabin*, 's bheir sibh thugamsa bosdan a gheibh sibh ann." Dh'fhalbh eud; rinn eud siud, 's thainig eud. Rug e air bocsa, dh'fhosgail e e, dhoirt e 'n a sguirt e, 's cha do chunnd e idir e, 's thug e leis an leanabh. Dh'fhan ise mar a bha i, 's 'n ur chunnaic i 'n leanabh a' dol air bord, bheireadh i na chunnaic i riabh go'n robh e aice. Sheol esan air falbh agus ghabh e go ruige Sasunn. Thug e sgoil is ionnsachadh do'n bhalach gos an robh e ochd bliadhna diag air an t-soitheach. 'S e Iain Albannach a bh'air a' bhalach an toiseach. Thug esan Iain Mac a' Mhaighstir air, a thaobh go'm b'e fhin maighstir an t-soithich. Bha aig *owner* an t-soithich seachd soithichean air muir, agus seachd buthannan air tir—a' h-uile té gabhail thun a buth fhin le a luchd. Thachair do na seachd loingeas a bhi aig an tigh comhla. Thug an sealbhadair suas leis na seachd sgiobairean thun an tighe. "Tha mi fàs trom aosda," urs' esan. "Tha sibh an sin seachd maighstirean—cha robh gin agam gu leir a bu docha leam na thusa—tha mi gon duine cloinne gad a tha mi pòsda. Cha'n 'eil fhios a'm co aig' a dh'fhàgas mi mo chuid, agus cuid mhor agam. Cha robh gin a bu docha leam a thoirt da na thusa, ach go bheil thu gon chlann mar mi fhin." "Tha agamsa," urs' an sgiobair, "mac ochd bliadhna diag a dh'aois anns an t-soitheach gon a leiginn aisd' idir." "Nach neonach leamsa sin agad 's gon mise g'a chluinntinn riabh." "'S iomadh rud a dh'fhaodadh a bhi aig mo leithid-sa nach bithinn ag innseadh dhuibhse." "Falbh 's thoir thugamsa nuas e 's go'm faicinn e." Dh'fhalbh e, 's thug e nuas e, 's chuir e 'n ordugh e. "An e so do mhac-sa?" "'S e," urs' an

sgiobair. "Cò'ca 's fhearr leat fuireachd agamsa, na falbh le t'athair air a' mhuir mar a bha thu roimhid, 's gun dian mise dileabach dhiot go bràch." "Mata 's ann air muir a fhuair mi mo thogail riabh, 's cha d'fhuair mi dad o m'oig' air tir; le sin 's ann air muir a b'fhearr leam a bhi; ach o'n tha sibhse cur roimhibh go'n cuin sibh mi, go'm fan mi agaibh fhin." "Tha seachd buthannan agam air tir, agus feumaidh tu lamh a ghabhail anns na seachd buthannan." "Tha cleireach aig a h-uile fear riabh de na buthannan," urs' esan, "cha ghabh aon aca droch bharail orra fhin, nach 'eil eud cho math riumsa; ma tha sibh a' cur mar fhiachaibh ormsa go'n gabh mi eud, gabhaidh mi 'n seachdamh fear diubh."

Ghabh e 'n seachdamh fear de na buthannan, 's a' chiad latha dha dol ann, chuir e fios feadh a' bhaile, an rud a bha roimhid punnd go'm biodh e air coig tasdain diag, air alt 's go'n d'thainig a h-uile rud a bha 's a' bhuth nuas, 's go'n robh 'm buth falamh m'an d'thainig na soithichean. Chaidh e stigh, chunndais e chuid airgid, 's thuirt e go'n robh 'm buth falamh. "Cha'n ioghnadh gad a bhitheadh, 's an rud a bha roimhid air punnd thu g'a leigeil sios go coig tasdain diag." "Agus, oide, a' bheil sibhse 'g a ghabhail sin go h-olc; nach 'eil sibh a' faicinn go'n cuirinn-sa mach na bh' anns a' bhuth seachd uairean m'an cuireadh eudsan a mach aon uair e." "Leis an sin feumaidh tu lamh a ghabhail ri càch agus an leigeil a mach mar sin." Ghabh e 'n sin lamh ri càch, agus bha e 'n a mhaighstir os cionn nan cleireach eile. 'N ur a thainig na soithichean bha na buthannan go leir falamh.

Thuirt a mhaighstir ris a nis, "Cò'ca 's fhearr leat a

bhi 'd mhaighstir thar nam buthannan, na falbh le h-aon de na seachd soithichean ; gheibh thu do roghainn de na seachd soithichean." "'S ann air muir a thogadh riabh mi, 's gabhaidh mi soitheach." Fhuair e soitheach. "Thalla'bh, cuiribh thugamsa na seachd sgiobairean." Thainig na seachd sgiobairean a 'ionnsuidh. "Nis," urs' esan ris na sia sgiobairean a bha dol le Iain, "Tha Iain a' dol leibh—cuiridh sibh tri soithichean air thoiseach, 's tri air deireadh, 's bi'dh esan 's a mhiadhon; 's mur an toir sibh thugamsa slan e, cha 'n 'eil ach breith oirbh 's 'ur crochadh." "Mata, m'oide," urs' Iain, "cha'n 'eil sin freagarrach. Tha na soithichean a' falbh comhla; faodaidh stoirm tighinn agus ar fuadach o chéile. Dianadh a h-uile h-aon mar is fhearr a dh'fhaodas e."

Dh'fhalbh na soithichean—sheol eud—agus 's e luchd guail a chuir Iain a stigh 'n a thé fhin. Thainig latha mor-stoirm orra. Dh'fhuadaicheadh o chéil' eud. C'à' 'n do sheol Iain ach do'n Tuirc. Ghabh e acair 's an Tuirc tràth latha. Smaoinich e dol air tir a ghabhail sràid. Bha e gabhail roimhe, a' coiseachd. Chunnaic e dithisd as an leintean ag obair, 's mar go'm biodh dà shuisid iaruinn aca. Dé bh'aca, ach corp duine. "Dé tha sibh a' dianadh ris a' chorp." "'S e Criosdaidh a bh' ann. Bha ochd mairg againn air, 's o nach do phaigh e sinn 'n ur a bha e beò, bheir sinn as a chorp leis na suisdean e." "Mata leigibh leams' e, agus paighidh mi dhuibh na h-ochd mairg." Rug e air—thug e uath' e—phaigh e eud, agus chuir e ùir is talamh air.

Bha e luath leis tilleadh air ais gos am faiceadh e tuillidh de dh'fhearann na Tuirc. Ghabh e air aghaidh treis, agus dé chunnaic e 'n sin ach grunnan mor dhaoine

cruinn. Ghabh e null far an robh eud. Dé chunnaic e ach craoslach mor teine de theine mhor leathann, agus boireannach rùisgt' eadar an teine 's eud fhin. "Dé," urs' esan, "a tha sibh a' dianadh an so." "Tha," urs' eudsan, "dà bhana-chriosdaidh a fhuair an Turcach mor. Rugadh orra air a' chuan. Tha eud o cheann ochd bliadhn' aige. Bha 'n té so gealltainn da go'm pòsadh i e h-uile bliadhna. 'N ur thainig an t-àm cha phòsadh i bad deth. Dh'orduich e i fhin 's am boireannach a bha comhla rithe losgadh. Loisgeadh an darna té dhiubh, 's tha i so gon losgadh fhathasd." "Bheir mi fhin duibh tiodhlac math airgid agus òir ma leigeas sibh leam i, agus faodaidh sibh a radh ris go'n do loisg sibh i." Sheall eud air a chéile. Thuirt eud go'm faigheadh e siud. Dh'fhalbh e, 's thug e leis air bord i, agus sgeadaich e i 'n aodach 's an anart.

"Nis," urs' ise, "shàbhail thu mo bheatha dhomh. Feumaidh tu 'n aire thoirt ort fhin 's an àite so. Theid thu suas a nis do'n tigh-sheins' ud shuas. Cuiridh fear an tigh-sheinse ceisd ort, dé 'n luchd a th' agad. Abraidh tusa, luchd guail. Abraidh esan gor math a mhiadh siud 's an àite bheil thu air son a reic. Abraidh tusa gor ann air son a reic a thainig thu,—dé 'n tairgse bheir e air. Their esan, 'Am maireach air sia uairean bi'dh *waggon* òir a' dol sios, 's *waggon* guail a' dol suas, air alt 's go'n cumar an soitheach anns an aon *trumb* go sia uairean an ath-oidhch'.' Abair thusa go'n gabh thu siud; ach anns an oidhche, mur am bi thusa a'd earalas thig eud 's an oidhche, 'n ur a tha h-uile duine 'nan cadal, le musgannan 's le dagannan; cuiridh eud an soitheach air a' ghrunnd; marbhaidh eud a h-uile duine, 's bheir eud leo an t-òr." Chaidh e far an robh

fear an tigh-sheinse, agus chord e ris mar a sheol is' e. Thòisich eud an la'r na mhaireach 's a' mhadainn air cur sios an òir 's air toirt suas a' ghuail. Bha fear aig an sgiobair 'n a sheasamh ag amharc go'm biodh an soitheach ann an *trumb.* 'N ur a bha 'n gual a mach, 's a bha 'n soitheach cho trom leis an òr 's a bha i leis a' ghual, 's 'n ur a bha esan air tir, fhuair is' ordugh na seoladairean a ghabhail a comhairle gos an d'thigeadh esan. "Cuiribh suas," urs' ise, "na siuil, 's tairnibh na h'acraichean. Cuiribh ròp' air tir." Rinn eud siud. Thainig esan air bord. Sheol an soitheach air falbh feadh na h-oidhche. Chual' eud urchair; ach bha eud-san a mach, 's cha d' rug eud orra tuillidh. Sheol eud go ruige Sasunn. Bha tri soithichean air tilleadh, 's bha na tri sgiobairean am priosan gos an tilleadh Iain. Ghabh Iain suas, 's rainig e oide. Chaidh an t-òr a thoirt air tir, 's bha da thrian aig a' bhodach, 's trian aig Iain. Fhuair e seombraichean do'n bhoireannach far nach cuirte' dragh urra.

"A' bheil thu smaointeachadh go falbh thu fhathasd," urs' am boireannach ris. "Tha mi smaointeachadh go bheil na leoir dhe 'n t-saoghal agam siud fhin." "Dh'fhalbh thu roimhid le d' thoil fhin; na 'm biodh tu cho math 's go'm falbhadh thu nis le m' thoil-sa." "Ni mi sin." "Thalla do 'n bhuth ud a muigh, thoir as còta, agus brigis, agus peitean. Feuch am faigh thu luchd sgadain, agus theid thu do'n Spainn leis. 'N ur a bhios an luchd a stigh thig far a' bheil mise m'am falbh thu."

'N ur a fhuair e 'n luchd air bord chaidh e far an robh i. "An d'fhuair thu 'n luchd air bord?" "Fhuair." "Tha deise 'n so, 's a' chiad Domhnach an deigh dhuit an Spainn a ruigheachd, cuiridh tu umad i

agus theid thu do'n eaglais leatha. So fideag, agus fainne, agus leobhar. Bi'dh each agus gille leat. Cuiridh tu 'm fainne air do mhiar, bi'dh an leobhar a'd laimh. Chi thu anns an eaglais tri cathraichean, dà chathair amluidh òir, agus cathair airgid. Beiridh tu air an leobhar 's bi'dh thu 'g a leubhadh; 's a' chiad duin' a theid a mach as an eaglais bi thusa mach, na fan ri duine beò mur an coinnich an righ 's a' bhan-righ thu."

Sheol e go ruig an Spainn, ghabh e acarsaid, 's ghabh e suas do 'n tigh-sheinse. Dh'iarr e dinneir a chur air doigh. Chuireadh an dinnear air a' bhord. Dh' iadhaicheadh sios g'a iarraidh. Chuireadh a sios trinnsear air a' bhord, agus mias air a mhuin, agus thuirt bean an tigh-sheinse ris, "Tha biadh is deoch na leoir air a' bhord m'ar coinneamh; gabhaibh 'ur leoir, ach na togaibh a' mhias a th'air muin an trinnseir." Tharruinn i 'n dorus leatha. Thòisich e air a dhinneir. Smaoinich e aige fhin gad a b'e 'lan òir a bhiodh anns an trinnsear, na 'lan daoimein, nach deachaidh sgath riabh air a' bhord nach fhaodadh e phaigheadh. Thog e mhias bhàrr an trinnseir 's dé bh'air an trinnsear ach dà sgadan. "Ma 's e so rud a bha i falach orm cha ruigeadh i leas e." Dh' ith e aon sgadan 's an darna taobh de'n fhear eile. 'N ur chunnaic bean an tighe go'n robh 'n sgadan ithte'. "Mo chreach mhor," urs' ise, "mar a dh'eiridh dhomh; nach robh mi latha riabh nach fhaodainn muinntir na rioghachd a ghleidheadh gos an diugh." "Dé dh'eiridh dhuit?" "Tha, nach robh mi latha riabh nach faodainn sgadan a chur air am bialaobh gos an diugh." "Dé bheireadh thu air baraille sgadain?" "Fichead punnd Sasunnach." "Dé bheireadh thu air luchd soithich?" "Sin rud nach b'urra' mi cheannach." "Mata bheir

mise dhuit dà chiad sgadan air son an dà sgadan. B'fhearr leam go'n robh 'n soitheach air falbh 's na sgadain creicte."

A' chiad Di-Domhnaich fhuair e each le strian is diollaid, agus gille. Dh'fhalbh e do'n eaglais. Chunnaic e na tri cathraichean. Shuidh a bhan-righ air an laimh dheis de'n righ, 's shuidh e fhin air an laimh thosgail. Thug e mach an leobhar as a phòca, 's thòisich e air leubhadh. Cha b'ann air searmoin a bha air' aig an righ na aig a bhan-righ, ach a' sileadh nan diar. 'N ur a sgaoil an t-searmoin ghabh e mach. Bha triuir stàtan as a dheigh, aig eubhach ris go'n robh gnothach aig an righ ris. Cha tilleadh e. Thug e 'n tigh-seins' an oidhche sin air. Dh'fhan e mar a bha e gos an ath Dhomhnach. Chaidh e 'n t-searmoin, cha'n fhanadh e ri duine, 's thill e do'n thigh-sheinse. An treas Domhnach chaidh e do'n eaglais. Am miadhan na searmoin thainig an righ 's a' bhan-righ a mach. Sheas eud aig gach taobh de'n t-srein. 'N ur a chunnaic an righ esan a tigh'n a mach, leig e as an t-srian, thug e ada dheth go làr, 's rinn e modh dha. "Le'r cead cha ruig sibh a leas a leithid sin de mhodh a dhianadh dhomhsa, 's ann a bu chòir dhomhsa dhianadh dhuibh fhin." "Na'm b'e 'ur toil go'n rachadh sibh leinn a ghabhail dinneir do 'n phàileas." "Ud! ud! 's e duine sios uaibhse rachainn-se ghabhail dinnearach leis!"

Rainig eud am pàileas. Chuireadh biadh an àite chaitheadh dhaibh, agus deoch an àite h-òl, 's ceol an àit' eisdeachd. Bha eud a' caitheadh na cuirme 's na cuideachd le sòlas 's le toilinntinn, ri linn dùil a bhi aca go'm faigheadh eud naigheachd air an nighinn.

"A sgiobair na luinge," urs' a bhan-righ, "na ceil orm dad a tha mi dol a dh'fhoighneachd dhiot." "Dad sam bith a th' agamsa 's urrainn mi innseadh dhuibh, cha cheil mi oirbh." "Na ceilibh orm nach lamh boireannaich a chuir a' chulaidh sin m'ar driom, bhur cota, bhur brigis, 's 'ur peitean; 's a thug dhuibh am fainne bha m'ar miar, 's an leobhar a bha 'n ar laimh, 's an fhìdeag a bha sibh a' seinn." "Cha cheil mi. Le laimh dheas boireannaich a shineadh a h-uile sgath dhiubh sin domhsa." "'S c'àit' an d'fhuair thu i? 's nighean leams' a tha 'n sin." "Cha 'n 'eil fios agamsa cò d'an nighean i. Fhuair mis' i anns an Tuirc a' dol g'a losgadh, ann an craoslach mor teine." "Am fac thu boireannach comhla rithe?" "Cha 'n fhaca. Bha i 'n deigh a losgadh m'an d'rainig mi. Cheannaich mi ise le h-òr 's le airgiod, thug mi leam i, 's tha i ann an seombar an Sasunn." "Bha seanailear mor aig an righ," ars' a' bhan-righ, "'s dé rinn e ach gaol a ghabhail urra. Bha h-athair ag iarraidh urra phòsadh 's 's cha phòsadh i e. Dh'fhalbh i fhin 's nighean bhrathar a h-athar le soitheach, fiach an leigeadh e air di-chuimhn' i. Chaidh eud thairis do 'n Tuirc. Ghlac an Turcach eud, 's cha robh dùil againn a faicinn beò go bràch."

"Ma 's e 'ur toil-s' e, 's go bheil sibh fhin deonach, cuiridh mise long leibh a h-iarraidh; gheibh sibh i fhin a pòsadh, leith na rioghachd fad 's is beò an righ, 's an rioghachd uile 'n ur a bhios e marbh." "Cha'n fhiach leam sin a dhianadh, ach cuiridh sibhse soitheach agus sgiobair air falbh, 's bheir mise dhachaidh i, 's ma 's e sin a toil fhin dh'fhaoidte nach bi mise 'n a aghaidh." Chaidh soitheach a dhianadh deas. Dé rinn an seanailear ach gille phaigheadh air son a thoirt

air bord gon fhios do'n sgiobair. Fhuair e, 's an àm, e fhin fhalach ann am baraille. Sheol eud, fada goirid go'n robh eud, go ruige Sasunn. Thug eud is' air bord 's sheol eud air an ais air son na Spainn. Am miadhon a' chuain, latha briagh, thainig esan agus ise nios air an *deck*. Dé chunnaic e ach eilean an taobh thall deth. Bha e go math fèitheil 's an àm. "'Illean," urs' esan, "thugaibh mis' air an eilean, treis a shealg, gos an d'thig coslas soirbheis oirnn." "Bheir," urs' eudsan. Chuir eud air tir air an eilean e. 'N ur a dh' fhàg eud air an eilean e thill am bàta. 'N ur chunnaic an seanailear go'n robh e air an eilean, gheall e tuillidh tuarasdail do'n sgiobair agus do'n sgiobadh, 's eud a fhàgail an siud; agus dh'fhàg eud Iain air an eilean. 'N ur a mhothaich ise go'n d' fhàg eud air an eilean e, chaidh i air a chuthach, 's b'eigin a ceanghal. Sheol eud do'n Spainn.

Chuir eud fios ionnsuidh an righ go'n robh a nighean an deigh fàs gòrrach, a reir coslais, air son call aobhar a fir 's a leannain. Chaidh an righ go mulad, 's go leann-dugh, 's go bron, 's go bristeadh-cridhe; chionn mar a dh'eirich dha, 's go'n a bhi aig' ach i de mhac na nighean.

Bha Iain 's an eilean, fhionna 's fhiasag air dol thairis air, a ghruag sios eadar a dhà shlinnean, na brògan air an cnamh, 's gun snathainn aodaich air nach robh air falbh na bhìdeagan, gon ghreim feol' air, ach na cnamhan a' leantail r'a chéile. Oidhche de na h-oidhchean dé chual' e, ach iomram bàta tigh'n thun an eilean. "A' bheil thu 'n sin, Iain Albannaich?" urs' am fear a bha 's a' bhàta. Gad a bha cha do fhreagair. B'fhearr leis bàs fhaotainn taobh cnoic na go'm biodh e air a

mharbhadh. "Tha fhios a'm go bheil thu 'g am chluinntinn agus freagair, 's cearta cho math dhuit mise fhreagairt, 's mi dhol suas, 's go'n d'thoir mi nuas gon taing thu." Dh'fhalbh e 's ghabh e sios. "A' bheil thu deonach falbh as an eilean?" "Mata tha, 's mi tha sin, na'm faighinn mo thoirt as." "Dé bheireadh thu do dhuine bheireadh as an so thu?" "Bha uair 's dh'fhaodainn rud a thoirt do dhuine bheireadh as an so mi; ach an diugh cha'n 'eil sgath agam." "An d'thoireadh thu dha leith do rioghachd?" "Cha bhi rioghachd am feasd agam, na'm bitheadh bheireadh." "An d'thugadh thu 'n darna leith de d'mhnaoi do dhuine bheireadh as an so thu?" "Cha'n 'eil sin agam." "Cha'n 'eil mise 'g radh gad a bhitheadh go'n d'thugadh thu seachad i." "Bheireadh." An d' thugadh thu leith do chloinne do dhuine bheireadh as an so thu?" "Bheireadh." "Nuas, 's suidh an deireadh a' bhàta." Shuidh e 'n deireadh a' bhàta. "Co-dhiu 's fhearr leat dol do Shasunn na do'n Spainn?" "Do 'n Spainn." Dh'fhalbh e leis, 's m'an d'thainig an latha bha e 's an Spainn.

Ghabh e suas do'n tigh-sheinse. Dh'aithnich bean an tigh-sheinse 's a' mhionaid e. "An e so Iain?" urs' ise. "'S e 'n truaill de na bh'ann deth a th'ann," urs' esan. "'S bochd mar a dh'eirich dhuit," urs' ise. Dh'fhalbh i 's chuir i fios go buth bearradair 's ghlanadh e; chuir i fios go buth tailleir 's fhuaradh aodach dha; chuir i fios go buth griasaich 's fhuaradh brògan da.

An la 'r na mhaireach, 'n ur a bha e air a ghlanadh, 's air a sgeadachadh go doigheil, chaidh e thun pàileas an righ, 's sheinn e 'n fhìdeag. 'N ur chuala nighean an righ an fhìdeag thug i leum aisde, 's bhris i 'n treas earrann

de'n t-sreang a bha 'g a ceanghal. Dh'iarr eud urra fuireachd socair 's cheanghail eud tuillidh sreang' urra. An la 'r na mhaireach thug esan sgal air an fhìdeig 's bhris i dà earrann de na bh' urra. An treas latha, 'n ur a chual' i 'n fhìdeag, bhris i tri earrannan. Air a' cheathramh latha bhris i na bh'urra go leir. Dh'eirich i 's chaidh i mach 'n a chodhail, 's cha robh boireannach riabh a bu stoldacha na i. Chuireadh brath suas thun righ na Spainn nach robh nighean riabh na bu stoldacha na bha i, 's go'n d'thainig aobhar a fir 's a leannain a h-ionnsuidh.

Chuireadh *coach* a dh'iarraidh Iain. Bha 'n righ 's a mhor-uaislean comhla ris. Thugadh suas air bharr bas e. Thogadh ceol 's leagadh bron. Chuireadh biadh an àit' a chaitheadh, deoch an àit' a h-òl, 's ceol an àit' eisdeachd. Rinneadh banais shunndach, eibhinn, aighearach. Fhuair Iain an darna leith de 'n rioghachd. An deigh bàis an righ bha 'n rioghachd uile go leir aige. Rugadh air an t-seanailear, riasladh eadar eachaibh e, loisgeadh eadar thinnean e, 's leigeadh an luaith leis a' ghaoith.

An deigh bàis an righ 's na ban-righ bha Iain 'n a righ air an Spainn. Rugadh triuir mac dha. Oidhche bha 'n sin chual e bualadh 's an dorus. "Tha 'n t-iarrtaich' air tighinn," urs' esan. Dé bh' ann ach a cheart duin' a thug as an eilean e. "A' bheil thu air son do ghealladh a chumail?" urs' am fear a thainig. "Tha," urs' Iain. "Biodh do rioghachd 's do chlann agad fhin 's mo bheannachd-sa. A' bheil cuimhn' agad 'n ur a phaigh thu na h-ochd mairg air son cuirp an duin' anns an Tuirc? B'e sin mo chorp-sa. Slan leat, cha'n fhaic thu mise tuillidh."

## FIONN AN TIGH A' BHLAIR-BHUIDHE GUN CHOMAS EIRIGH NO SUIDHE.

LA dh'an robh Fionn mac Cumhail 's a' chuid eile de'n Fheinn anns a' bheinn-sheilg, dh'eirich cur 'us cathadh; 's mu'n d'fhuair iad an t-sealg a chur cruinn, thainig an t-anmoch orra. Sgìth, airtealach mar a bha iad, thog iad orra gu tearnadh gu baile. Mar a bha iad a' gabhail air an aghart gu trom, athaiseach, thainig iad air bothan fàs am braighe glinne; agus ghabh iad gu tamh ann. Dh'fhadaidh iad teine 's chaidh na gillean air surd gréidhidh; 's gus am biodh an t-eunbhruich ullamh, thòisich iad air iomairt nan corn 's air seanchas mu'n àm bho shean. Chuir cuimhne air cliu an sinnsirean togail fopa mar a b'abhaist; 's thuirt iad uile cruinn, comhla, gu'm b'e mo thruaighe duine no beathach a thigeadh a chur dragh air an Fheinn an oidhche sin; no a theannadh ri tàir a thoirt do dh'Fhionn. An teis-m'eadhoin na bruidhne so, thigear maigheach chaol, ruadh a stigh; agus, gun fhiamh, gun umhail, cuirear car na dhà dhi air a' chagailt, 's togar an luath mu na sparran; agus thugar a mach oirre. Ma thug cha deachaidh sin air mhi-thapadh dhaibh-san—thug iad dui-leum a mach as a deaghaidh; ach chaidh iad 'n am brath-cheo cho mor le dorchadas a thainig orra, 's nach bu leir dhaibh a chéile. Lean Fionn 's a dhà ghille dhiag i, a bhun 's a lorg, thair gualainn a' ghlinne, 's cha do chaill iad sealladh oirre gus 'n a leum i stigh air sgùid de thigh ùdlaidh a thachair orra aig bun sìthein. Dé an tigh a bha 'n so ach tigh

a' Bhlair-Bhuidhe, famhair a bha tighinn beò air tuirc-nimhe 's air feoil dhaoine. Rachar a stigh, is gabhar sgial, ach cha d' fhuaras forfhais air a' mhaigh-ich. Cha robh stigh ach a' bhean 's i fuineadh: cha d' thainig am Blar-Buidhe dhachaidh as a' bheinn-sheilg. Thug i biadh is deoch dhaibh; 's thuirt i gu'm b'fhearr dhaibh a nis a bhi falbh mu'n tigeadh am Blar-Buidhe dhachaidh. Thuirt Fionn nach do theich iad roimh dhuine riabh, agus nach dianadh iad toiseach de'n Bhlar; 's theann iad na b' fhaide stigh. Feith ri dheireadh, os' a' bhean. Mar a b'fhior; cha d'fhuair iad iad fhein a shocrachadh ach gann, tra dh'fhairich iad stùirn-stàirn aig an dorus; cò bha 'n sid ach am Blar-Buidhe 's a ghillean, 's torc-nimhe mor, fiaclach aige-san air a mhuin. Thug e crathadh beag mor air fhein a chur an t-sneachda dheth, 's chuir e crith fo'n ursainn 's fo shuidheachan an tighe! Tha mi faireachdainn fàilidh fharbhalach romham, a bhean, cò so th' agad a nochd, os' am Blàr. Dh'innis a bhean na h-aoidhean a thainig air choimheadachd oirre bho 'n a dh'fhalbh e. A mach do ghillean, Fhinn, a thoirt na h-eallaiche dhiam, os' am Blàr. Cha d'thug Fionn an t-euradh do dhuine riabh, agus cuirear sianar a mach dhiubh far an robh am Blàr. Mu'n gann a bha iad seach an stairsneach bhuail am Blàr slat-na-draoidheachd orra, 's bha iad 'n an colbh-cloiche; 's chuir e air taobh tuath an doruis iad a chur stad air a' ghaoith-dheathaich. Dh'fhàg e 'n sin iad; 's thug e fhein 's a ghillean a stigh an torc. Cha d'fhuirich iad ach ri robladh lomaidh a thoirt air, 's chuir a' bhean air e 's a' choire-mhor—'n a chlosaich mar a bha e. Mu 'n d'fhuair e ach goil

is leth-ghoil, sparr am Blàr bior-na-feola ann, 's bha sid aig' air an urlar; 's gun tuille dàlach shuidh e hein 's a ghillean mu'n cuairt da. Gach cnaimh mar a chreimeadh iad, thilgeadh iad sid gu Fionn 's gu ghillean. B'olc a' bhiatachd e, ach cha robh comas air. Bha Fionn 'n a thosd 's 'n a chuimhne, 's b'ion da sin. An uair a bha 'n ròic thairis, 's cha b'fhada h-uige, dh'iarr am Blar-Buidhe an t-ubhal òir a thoirt a nuas gus an oidhche fhada gheamhraidh a chur seachad air Fionn. Thug i nuas an t-ubhal 's thug i dha e. Thòisich iad air a chéile leis an ubhal 's ma thòisich, cha b' fhada gus 'n a chuir am Blàr as do 'n iomlan de ghillean Fhinn. Thuig am Blàr nach dianadh e an gnothach air Fionn fhein leis an ubhal, 's thuirt e gu'm feumadh iad dol a ghleachd. An dromannan a cheile gabhar iad; ach, ged a bhiodh iad fhathast a' gleachd, cha tugadh e glideachadh air Fionn. Tra chunnaic am Blàr gu'n do thachair a shéise ris, dh'iarr e air a mhnaoi a' ghreideal a chur air gus an rachadh casan Fhinn a gharadh, gur cinnt gu'n robh e fuar, 's an oidhche chruaidh reota bh'ann; 's dh' iadh iad uile mu Fhionn (sin tra thuirt e, cha duine duine 'n a onar), agus sparr iad air a' ghreidil e gus 'n a loisg a chasan gu ruig na sleisdean. Bha e nise gun chomas suidhe. Leig am Blar rochd gaire as, agus spàrr e stob-na-feola roimh a dhà mhàs; 's bha e 'n sin gun chomas eirigh no suidhe. Shaoil leis a' Bhlàr gu'n robh e gun phlosg analach, 's thilg e seachad 's a' chùil e.

Cha robh Fionn riabh roimhe an gailc na bu mhò na so, ach, an uair a bha e eadar an t-euradh 's an aimbeairt, agus cuimhnichear e gu'n robh corn-nam-

fiubh aige, 's gu'n cluinnteadh e an còig chòigean na h-Eireann. An uair a ghabh an tigh gu fois, mhàgair e mach gu dubh, balbh, sàmhach gu mullach cnuic 's shéid e 'n corn tri uairean! Fad an ama so bha chuid eile de 'n Fheinn gu dubhach, deurach air tòir Fhinn. Cha d' fhàg iad cùil no cial gun sireadh, 's iarraidh-mhairbh aca air. Mu dheireadh thall, an uair a thug iad geill a's dubh-gheill, chuala Diarmad donn mac a pheathar an corn; 's ma chuala cha bu rabhadh gun fhreagairt. Bha fhios aige gur h-eigin-bhàis a bheireadh air Fionn a shéideadh. Thuig e gu'n robh an gnothach gu h-olc; 's thug e boid is briathar air a chlaidheamh nach rachadh biadh no deoch thair 'anail gus an coibhreadh e air bràthair a mhathar. Thog e air, e fhein 's a ghillean, 's bu cham gach direach leotha thair chnoc a's shloc, 's ge b'fhada bhuapa e, cha b'fhada 'g a ruighinn iad. Fhuair iad Fionn 'n a dheoiridh truagh gun chomas eirigh no suidhe am fasgadh tuim. Dh'fharraid Diarmad deth ciod a dh'fhairich e. Is coma sin, osa Fionn; 's dh'innis e dha gach car mar a thachair: mar a mharbh am Blar-Buidhe na gillean, agus an droch ghiullachd a fhuair e fhein bhuaithe; 's chomhairlich e dhasan tilleadh dhachaidh mu'n eireadh an cleas ciadna dha —gu'n robh esan mar a bhitheadh e co dhiubh. Bhoidich is bhriathraich Diarmad nach tilleadh e gus an d' thugadh e mach an aichmheil; 's gun tuilleadh a radh thug e tigh a' Bhlair-Bhuidhe air.

Cha robh stigh ach a' bhean 's i fuineadh. Thug i biadh a's deoch dhaibh 's ghabh i an sgial. Dh' innis i dhaibh gu'n robh am Blar-Buidhe 's a' bheinn-sheilg, 's gu'm b'fhearr dhaibh a bhi falbh mu'n tigeadh e

dhachaidh mu'n eireadh dhaibh mar a dh'eirich do dh'Fhionn. A roghainn biodh dha, osa Diarmad, ach cha'n fhalbh sinn gus an toir sinn a mach an aichmheil; 's shuidh iad a stigh. Feith ri dheireadh, mata, os' ise. Cha robh iad ach goirid mar sin tra dh'fhairich iad stùirn-stàirn aig an dorus. Cò bh'ann an sid ach am Blàr 's a ghillean, 's torc nimhe mor fiaclach aige air a mhuin. Thug e togail bheag mhor air fhein a chrathadh an t-sneachda dheth, 's chuir e crith fo 'n ursainn 's fo shuidheachan an tighe. Ghlaodh e, Tha mi faireachdainn fàilidh fharbhalach romham, a bhean, cò so th' agad a nochd? Dh' innis a bhean gu'n robh Diarmad 's a chuid ghillean. A mach do ghillean, a Dhiarmaid, a thoirt dhiam na h-eallaiche, os' am Blàr. Leum Diarmad e fhein a mach; agus mu'n d' fhairich am Blàr thall no bhos e mharbh e 'n darna leth dhe ghillean 's chuir e turrach air tharrach iad air taobh deas an doruis mu choinnimh gillean Fhinn. Is olc an t-aoidh thu, os' am Blàr. Mur fhaic thu na 's miosa na sid dhiam mu'n tig an latha, na bi gearan, osa Diarmad; 's gun tuilleadh bruidhne thug e stigh an torc. Ghreidh iad an torc gu math 's gu ro mhath, 's ghabh e fhein 's a ghillean an leoir dheth. Gach cnaimh mar a lomadh iad thilgeadh iad sid do 'n Bhlàr 's dha ghillean. Is olc an t-aoidh thu, os' am Blàr. Mur fhaic thu na 's miosa na sid dhiam mu'n tig an latha, na bi gearan, osa Diarmad; 's dh' iarr e an t-ubhal a thoirt a nuas gus an oidhche fhada gheamhraidh a chur seachad air a' Bhlar-Bhuidhe. Thug a' bhean a nuas an t-ubhal agus thòisich an cleas. Air a' chiad tilgeadh a thug Diarmad do'n ubhal, mharbh e dithis de na bh'air

laimh dheis a' Bhlàir. Is olc an t-aoidh thu, os' am Blàr. Mur fhaic thu na 's miosa na sid dhiam mu 'n tig an latha na bi gearan, osa Diarmad. Thilg am Blàr air ais an t-ubhal ach cha d' rinn e dochunn sa bith air gillean Dhiarmaid. Thug Diarmad an t-ath-thilgeadh do 'n ubhal 's mharbh e dithis de na bh' air laimh chli a' Bhlàir; agus mar sin gus 'n a mharbh e 'm fear mu dheireadh dhiubh; 's am Blàr gun aon tamh ag radh, Is olc an t-aoidh thu; agus amhuil sin Diarmad 'g a fhreagairt, Mur fhaic thu na 's miosa na sid dhiam mu 'n tig an latha, na bi gearan. An uair a bha iad sgìth de chluich an ubhail-òir, thuirt Diarmad ris a' Bhlàr gu'm b' fhearr dhaibh dol a chur cuir gleachd; 's ma chaidh, cha robh an gleachd fad air chumail an uair a bha am Blàr air claisneach a dhroma air leacan loma an urlair. Is olc an t-aoidh thu, os' am Blàr, 's thug e cnead ghointe as. Mur fhaic thu na 's miosa na sid dhiam mu 'n tig an latha na bi gearan, osa Diarmad, 's dh' iarr e air a' mhnaoi a' ghreideal a chur air gus an rachadh casan a' Bhlàir a gharadh, gur cinnt gu'n robh e fuar an deigh tighinn dachaidh as a' bheinn-sheilg. Chaidh a' ghreideal a dhianamh dearg; 's thug Diarmad togail do 'n Bhlàr, 's bha sid 'n a sgug buidhe air a' ghreidil. Oiteag, oit, oit, os' am Blàr. Gabh air do shocair e, osa Diarmad, creanaidh do chnaimhean buidhe air mu'n cobhair mis' ort, 's chum e air a' ghreideil e gus 'n a loisg a chasan gu bun nan sleisdean. Bha am Blàr a nise gun chomas suidhe agus ghrad-spàrr Diarmad stob-na-feola romh chorn a dhà mhàis, 's bha e 'n sin gun chomas eirigh no suidhe 's thilg e air a shlisnich 's a' chùil e.

Tra bha iad seachd sgìth ag eisdeachd oiteagail a' Bhlàir, rug Diarmad air sprogan air, 's thuirt e, Am bàs air do mhuin, a bhodaich, ciod e d'eiric? . . . Am bàs air do mhuin, a bhodaich, ciod e d'éiric, 'is tog dhinn brigh do chluich. Oiteag, oit, oit, os' am Blàr, cha'n 'eil a dh'eiric agamsa ach cuach-iocshlaint a tha am bun na creige ud thall agus leighisidh i Fionn.

An uair a chuala Diarmad mu 'n chuaich, cha d'fhuirich e ri tuilleadh chumhlaidean iarraidh—bu ro fhada leis a bha bràthair a mhathar 'g a chuaradh aig bun an tuim, 's chaidh e do 'n uamha. Thugar a' chiad lamh air a' chuaich 's buailear leatha gu Fionn, 's ionnlaidear a chreuchdan leatha tri uairean. A' chiad uair dh' fhàs a chasan gu ruig na gluinean; an darna uair dh'fhàs iad gu ruig na h-aobrainn; 's an treas uair bha Fionn gun chron, gun chiothram, cho beò slan 's a bha e riabh!

Rinn aon bhoiseag de dh'uisge na cuaiche geasan nan gillean a bhristeadh, 's thug e am Blàr air. A chulaidh-thruais, osa Diarmad ris, boidich nach imir thu tuilleadh de gheasan no 'chleasan air an Fheinn. Bhoidich am Blàr sid 'is ioma rud eile bharrachd; 's thug Diarmad gu suairce dha fhein 's dha ghillean an diol a dh'uisge na cuaiche, 's ghabh iad an cead dhe chéile. A dhianamh sgiala goirid deth, lean a' chuach ris an Fheinn, 's dh' fhàg mis' aca i.

## COMHRADH A' CHLADAICH.

### EADAR M—— AGUS EACHANN GORM.

[The following dialogue was contributed to the *Teachdaire Gaidhealach* by the Rev. Neil Maclean, M.A., Minister of Small Isles, and afterwards for forty-five years Minister of Tiree. Mr. Maclean was a valued contributor to the *Teachdaire.* He died in 1859.]

AIR feasgar o chionn ghoirid, thachair dhomh cuairt a ghabhail sios gu stac creige ri cois na fairge, nach robh moran astair o m'àite comhnuidh.

Ré na h-oidhche roimhe so bha 'n doinionn a' séideadh gu garbh, agus gu h-eagalach. Shaoileadh neach gu'n robh na dùilean uile dol thar riaghailt, agus air eiridh suas ann an ceannairc. Bha gaoth agus uisge, clach-mheallain agus dealanach, mar gu'm b'ann a' stri ri chéile air son uachdranachd.

O ! cia taingeil bu chòir do gach aon a bhi (smuaint-ich mi agam fein), aig a' bheil fasgadh an tighe os a chionn, agus blaths an teine 'n a thaic, ri leithid na h-oidhche so. Is cinnteach mi gur iomadh fear a tha nochd gu h-anrach air druim a' chuain, gu fliuch fuar air barr croinn, no air ceann slaite, a neart agus a chàil air an caithe' le faire agus trom shaothair, dh'fhaoidte 'g amharc a' bhais anns an aodann, agus a' feitheamh na h-uair' anns am bi e air a shlugadh suas : cia toil-each a bheireadh iad seachad an cuid de'n t-saoghal air son fasgadh na creige, no leud na cois' air tìr ! 'S

iomadh aon a bha air a' mhaduinn ma dheireadh gu h-ealamh, misneachail, fearail, a bhios 'n a luidhe gun chli ann an iochdar nan uisgeachan m'an dealraich an ath-mhaduinn; agus nach failtich caraid no luchd-dàimh gu tìr ni's mò! Ciod am fios a th'agam nach 'eil cuid de m'cho-chreutairean a nis fein ann am dhlu choimhearsnachd, a tha air an iomain gu luath le ainneart cuain gu cladach coigreach, far am bi an long ris a' bheil am beatha an earbsa, ged bu laidire i na'n t-iarunn, air a pronnadh 'n a ceud mìle bloigh, cheart cho luath 's a bhuaileas i a' charraig bhàsmhor sin, m'an gann a bhitheas uin' aig na daoine truagha gairm air Dia E ghabhail ann an trocair r'an anam: chum na smuainte so mi gun tamh earrann mhor de'n oidhche.

Ach o'n dhealraich solus an la, bha'n doinionn gharg uidh air n-uidh a' striochdadh, bha'n cuan ann an tomhas mor air sioladh, bha ghaoth air tuiteam 'n a codal; agus a nis 's gann a bha deo air aghaidh na mara, ged a bha fhathast na tonnan mora maola gorma a' nuallanaich, agus a' bualadh gu tìr le guth tairneanaich.

Shuidh mi sios greis air a' chreig, mar is minic a rinn mi 'n uair bu mhiann leam comhradh diomhair a bhi agam ri m' chridhe fein. 'S eigin domh aideachadh gun robh tomhas de thlachd agam riamh 'n a leithid so de shealladh: tha e gun teagamh uamhunnach, ach tha seorsa de riarachadh 'n a chuideachd nach 'eil furasd a chur an ceill; oir's i mo bharail nach urrainn neach sam bith beachdachadh air a' chuan fharsuing mhor, 'n uair tha e 'g eirigh suas mar so 'n a mhorachd, air at 'n a bheanntaibh glas uisge, agus a' tuiteam na ghleann-

aibh dorcha domhain, àrd-thonn gun tamh aig iomain tuinne, an talamh daingean fein air chrith fo neart am buillibh, iadsan 'g an sloistreadh 's 'g an riasladh ri aghaidh nan creag; agus an sin a' falbh 'n an smuid ghil anns na speuraibh. Tha mi 'g radh gur gann is urrainn neach sam bith, anns a' bheil tuigs' agus mothachadh, so a thoirt fainear, gun 'inntinn a bhi air a lionadh le smuaintibh stolda suidhichte, agus a chridhe bhi air a thogail suas a dh'ionnsuidh an Ti Uile-chumhachdaich sin a chomharaich a mach criochan a' chuain, agus a thuirt ris na tonnan uaibhreach, "An fhad so thig sibh, 's cha d'thig ni's faide."

**Ard onfha cuain is fairge mhoir,**
**'S tu chuireas iad fo reachd;**
**A tonnan ard 'n tra dh' eireas suas,**
**Caisgidh tu iad le smachd.**

A chuain mhoir, thuirt mi ri m'inntinn fein, cia treun agus uamhasach an namhaid thusa, 'n uair tha thu fo bhuaireas. Cia faoin agus neoini-each a tha neart uile shluaigh an t-saoghail gu d'chosg, 'n uair tha thu 'g eirigh suas ann ad chorruich? Cia mealltach cealgach thu 'n uair tha thu codal ann an sìth? Cia minic tha iadsan a' ruith gu sgrios, a tha càramh an earbs' annad 'n uair tha fiamh ghàir air do ghnuis? Nach samhladh so air anam an duine?

Nach maiseach agus oirdheirc na ceudfaidhean a bhuilicheadh air an uair tha iad fo uachdranachd rias-uin agus creidimh; 'n uair tha gach togradh mi-bheus-ach fo smachd, agus sinn a' dol air ar 'n aghaidh gu socrach reidh ann an slighe ar dleasdanais, mar gu'm b'ann le gaoth chiuin thla 'n ar deigh? Ach O! cionnus

## FIONN AN TIGH A' BHLAIR-BHUIDHE GUN CHOMAS EIRIGH NO SUIDHE.

La dh'an robh Fionn mac Cumhail 's a' chuid eile de'n Fheinn anns a' bheinn-sheilg, dh'eirich cur 'us cathadh; 's mu'n d'fhuair iad an t-sealg a chur cruinn, thainig an t-anmoch orra. Sgìth, airtealach mar a bha iad, thog iad orra gu tearnadh gu baile. Mar a bha iad a' gabhail air an aghart gu trom, athaiseach, thainig iad air bothan fàs am braighe glinne; agus ghabh iad gu tamh ann. Dh'fhadaidh iad teine 's chaidh na gillean air surd gréidhidh; 's gus am biodh an t-eunbhruich ullamh, thòisich iad air iomairt nan corn 's air seanchas mu'n àm bho shean. Chuir cuimhne air cliu an sinnsirean togail fopa mar a b'abhaist; 's thuirt iad uile cruinn, comhla, gu'm b'e mo thruaighe duine no beathach a thigeadh a chur dragh air an Fheinn an oidhche sin; no a theannadh ri tàir a thoirt do dh'Fhionn. An teis-meadhoin na bruidhne so, thigear maigheach chaol, ruadh a stigh; agus, gun fhiamh, gun umhail, cuirear car na dhà dhi air a' chagailt, 's togar an luath mu na sparran; agus thugar a mach oirre. Ma thug cha deachaidh sin air mhi-thapadh dhaibh-san—thug iad dui-leum a mach as a deaghaidh; ach chaidh iad 'n am brath-cheo cho mor le dorchadas a thainig orra, 's nach bu leir dhaibh a chéile. Lean Fionn 's a dhà ghille dhiag i, a bhun 's a lorg, thair gualainn a' ghlinne, 's cha do chaill iad sealladh oirre gus 'n a leum i stigh air sgùid de thigh ùdlaidh a thachair orra aig bun sìthein. Dé an tigh a bha 'n so ach tigh

a' Bhlair-Bhuidhe, famhair a bha tighinn beò air tuirc-nimhe 's air feoil dhaoine. Rachar a stigh, is gabhar sgial, ach cha d' fhuaras forfhais air a' mhaigh-ich. Cha robh stigh ach a' bhean 's i fuineadh: cha d' thainig am Blar-Buidhe dhachaidh as a' bheinn-sheilg. Thug i biadh is deoch dhaibh; 's thuirt i gu'm b'fhearr dhaibh a nis a bhi falbh mu'n tigeadh am Blar-Buidhe dhachaidh. Thuirt Fionn nach do theich iad roimh dhuine riabh, agus nach dianadh iad toiseach de'n Bhlar; 's theann iad na b' fhaide stigh. Feith ri dheireadh, os' a' bhean. Mar a b'fhior; cha d'fhuair iad iad fhein a shocrachadh ach gann, tra dh'fhairich iad stùirn-stàirn aig an dorus; cò bha 'n sid ach am Blar-Buidhe 's a ghillean, 's torc-nimhe mor, fiaclach aige-san air a mhuin. Thug e crathadh beag mor air fhein a chur an t-sneachda dheth, 's chuir e crith fo'n ursainn 's fo shuidheachan an tighe! Tha mi faireachdainn fàilidh fharbhalach romham, a bhean, cò so th' agad a nochd, os' am Blàr. Dh'innis a bhean na h-aoidhean a thainig air choimheadachd oirre bho 'n a dh'fhalbh e. A mach do ghillean, Fhinn, a thoirt na h-eallaiche dhiam, os' am Blàr. Cha d'thug Fionn an t-euradh do dhuine riabh, agus cuirear sianar a mach dhiubh far an robh am Blàr. Mu'n gann a bha iad seach an stairsneach bhuail am Blàr slat-na-draoidheachd orra, 's bha iad 'n an colbh-cloiche; 's chuir e air taobh tuath an doruis iad a chur stad air a' ghaoith-dheathaich. Dh'fhàg e 'n sin iad; 's thug e fhein 's a ghillean a stigh an torc. Cha d'fhuirich iad ach ri robladh lomaidh a thoirt air, 's chuir a' bhean air e 's a' choire-mhor—'n a chlosaich mar a bha e. Mu 'n d'fhuair e ach goil

tha maith ri fhaotainn timchioll orra, dh'fheudta gu'm beir mise fhathast air na dh'fhoghnas domh.

M.—'S cuis eagail gu'm bi beagan de'n olc m'a thimchioll 's a' cheud dol a mach, agus gu'm bi iomadh aon ann a dhi-chuimhnicheas iad fein agus an dleasdanas; oir tha moran dhaoine a tha reir coltais a' meas gur cobhartach laghail gach ni a thilgear gu tìr air cladach, ma gheibh iad greim a dheanamh air. Ciod do bharail fein, Eachainn?

EACH.—Cha'n fhear lagha mi, is cha'n 'eil moran barail agam ri thoirt anns a' chuis; ach shaoilinn gu'm b'fhearr do dhaoine bochda ni sam bith a gheibhte' air a' chladach a chur gu feum, na leigeadh leis falbh leis a' mhuir-làn, no dol fo'n ghainmhich. Agus ged dh'fhagainn-se uam e, an deanadh sin a' chuis ni b'fhearr? Nach eil an t-ath dhuine tha teachd 'g a sguabadh leis? Cha'n i cheist cò a dh'fhàgas, ach cò is mò a chruinnicheas? "Na h-uile fear a' toirt scairbh á creig dha fein," mar thuirt an duine còir a bha toirt a mach nan eun as an stalla.

M.—C'arson nach do labhair thu mach a' chuid eile dheth,—"Na h-uile fear air ceann ròpa dha fein?" Ged is ann mar sin a thachradh air deireadh na cuise, 's ged bhiodh cuid diubh air ceann ròpa, cha'n 'eil mi 'g radh nach glan a thoilleadh iad e. Bhiodh e iomchuidh, gun teagamh, curam a ghabhail de nithean a' teachd air a' mhodh so, cha'n ann idir le'n cur chum ar feum fein, ach le'n gleidheadh gu h-ionraic air son na muinntir d'am buin iad, no a's fearr còir orra. Agus 's bochd an leithsgeul a radh, mur tog mise sud no so togaidh fear eil' e. Ma tha gniomh peacach ann fein, cha dean eisimpleir sam bith a chaoidh beusach

e; tha fios againn cò tha cur mar fhiachaibh oirnn gun am mor-shluagh a leantuinn chum uilc.

EACH.—Ma'scuimhneach libh an geamhradh a thainig an Long mhor Spainteach, a bha 'n impis cinn dhaoine chur nam breislich le Mòid 's le Cùirtean, 's le ceasnachadh, bha 's an iomradh gur iomad gàd mor iaruinn a chuireadh gu samhach air cul nam bacanna; ach 's beag a b'fheaird mise sin; cha robh mi co glic 's gu'n do ghleidh mi dhomh fein deth na chuireadh greim air a' choltar, no idir na dheanadh an crògan feamainn, mur d'fhuair mi e a rìs air son mo chodach fein. Agus a' bhliadhna thainig an Soitheach air an robh an t-im Eirionnach, bha 's an ainm gu'n robh cuid de na coimhearsnaich a chuir seachad an t-earrach gle ròiceil air a taillibh: is beag fios a th'agamsa cia mar bha sin, 's cha'n e mo ghnothach e; ach tha fios agam gur beag sult a chuir e air mo chnamhan-sa. Ged a bhithinn gus mo thachdadh, na liabagan agus na cudainnean tioram a' cur snuim air m'amhaich, cha d'thainig riamh fo'm fhiacail dheth na bheireadh cobhair dhomh, no chuidicheadh iad sios.

M.—'S duilich leam gu deimhin an gàbhadh anns an robh thu; b'fhortanach dhuit-sa nach robh an t-uisge cho gann ris an im; agus o'n thainig thu roimhe cho maith dh'fhaoidte nach ruig thu leas moran aithreachais a bhi ort. Ach gun tuille fanoid, 's eigin aideachadh, Eachainn, gur h-iomadh droch thoradh tha cinntinn o'n chleachdadh ghraineil-sa: 's mor am masladh agus am mi-chliu tha e tarruing air gach àit' anns am bheil e dol air aghaidh; agus 's e chuid a's miosa gu'm feud a' mhuinntir a tha neo-chiontach, agus aig am bheil lamhan glana, a bhi air uairean fo throm

dhachaidh mu'n eireadh dhaibh mar a dh'eirich do dh'Fhionn. A roghainn biodh dha, osa Diarmad, ach cha'n fhalbh sinn gus an toir sinn a mach an aichmheil; 's shuidh iad a stigh. Feith ri dheireadh, mata, os' ise. Cha robh iad ach goirid mar sin tra dh'fhairich iad stùirn-stàirn aig an dorus. Cò bh'ann an sid ach am Blàr 's a ghillean, 's torc nimhe mor fiaclach aige air a mhuin. Thug e togail bheag mhor air fhein a chrathadh an t-sneachda dheth, 's chuir e crith fo 'n ursainn 's fo shuidheachan an tighe. Ghlaodh e, Tha mi faireachdainn fàilidh fharbhalach romham, a bhean, cò so th' agad a nochd? Dh' innis a bhean gu'n robh Diarmad 's a chuid ghillean. A mach do ghillean, a Dhiarmaid, a thoirt dhiam na h-eallaiche, os' am Blàr. Leum Diarmad e fhein a mach; agus mu'n d' fhairich am Blàr thall no bhos e mharbh e 'n darna leth dhe ghillean 's chuir e turrach air tharrach iad air taobh deas an doruis mu choinnimh gillean Fhinn. Is olc an t-aoidh thu, os' am Blàr. Mur fhaic thu na 's miosa na sid dhiam mu'n tig an latha, na bi gearan, osa Diarmad; 's gun tuilleadh bruidhne thug e stigh an torc. Ghreidh iad an torc gu math 's gu ro mhath, 's ghabh e fhein 's a ghillean an leoir dheth. Gach cnaimh mar a lomadh iad thilgeadh iad sid do 'n Bhlàr 's dha ghillean. Is olc an t-aoidh thu, os' am Blàr. Mur fhaic thu na 's miosa na sid dhiam mu'n tig an latha, na bi gearan, osa Diarmad; 's dh' iarr e an t-ubhal a thoirt a nuas gus an oidhche fhada gheamhraidh a chur seachad air a' Bhlar-Bhuidhe. Thug a' bhean a nuas an t-ubhal agus thòisich an cleas. Air a' chiad tilgeadh a thug Diarmad do'n ubhal, mharbh e dithis de na bh'air

nach robh thu fein agus na ministeirean troimhe chéile uaireigin — tha eagal orm gun do loisg càl teth roimhe thu; ach 's còir a thoirt fainear gu'm bheil iadsan, dh'fhaoidte, meas mar an dleasdanas mi-riaghailt agus droch-bheairt a chronachadh am measg an t-sluaigh; agus cha'n fheudar aicheadh nach 'eil tuille 's a' chòir de chion-fath aca gu bhi labhairt. Mur caisgte droch-bheairt cha'n eil fios c'àit' an stadadh i; 's ann uidh ar n-uidh tha daoine teachd air an aghaidh ann an aingidheachd, amhluidh mar ann am maitheas; cha d'rainig duine riamh mullach na h-aingidheachd air a cheud leum. Mur biodh an cleachdadh maslach air a' bheil sinn a' labhairt air a philleadh cha bhiodh moran iongantais ged thairgeadh luchd-foirneirt agus spuillidh mu dheireadh na h-anraich bhochd a ghrad spadadh, chum an cuid a ghlacadh, mar tha cunntas againn thatar a' deanamh an cuid de chearnaibh an t-saoghail. Tha mi 'g radh riut ged bhiodh an long sin air a luchdachadh le h-òr, gu'm b'fhearr do luchd-aiteachaidh na tìre so i fein agus a luchd a bhi ann an doimhneachd na fairge, no an t-òr sin a bhi air a dhortadh dearg leaghta 'n an dearnaibh, na gu'm buineadh iad ris gu h-eucorach. 'S ann agam nach 'eil am farmad ri aon ni dh'fheudas duine chur cruinn leis na meadhonan-sa: Cha chreid mi gu'n d'thig e, no gur h-urrainn e teachd, gu crich mhaith. Cha'n urrainn beannachadh Dhé bhi 'n a chuideachd. Ann an so 's fior an sean-fhocal, "An rud a' thig leis a' ghaoith gu'm falbh e leis an uisge."

EACH.—Cha'n 'eil mi 'g radh nach feud cuid de'n fhìrinn a bhi agaibh, ged tha i searbh: feudaidh i

Tra bha iad seachd sgìth ag eisdeachd oiteagail a' Bhlàir, rug Diarmad air sprogan air, 's thuirt e, Am bàs air do mhuin, a bhodaich, ciod e d'eiric? . . . Am bàs air do mhuin, a bhodaich, ciod e d'éiric, 'is tog dhinn brigh do chluich. Oiteag, oit, oit, os' am Blàr, cha'n 'eil a dh'eiric agamsa ach cuach-iocshlaint a tha am bun na creige ud thall agus leighisidh i Fionn.

An uair a chuala Diarmad mu 'n chuaich, cha d'fhuirich e ri tuilleadh chumhlaidean iarraidh—bu ro fhada leis a bha bràthair a mhathar 'g a chuaradh aig bun an tuim, 's chaidh e do 'n uamha. Thugar a' chiad lamh air a' chuaich 's buailear leatha gu Fionn, 's ionnlaidear a chreuchdan leatha tri uairean. A' chiad uair dh' fhàs a chasan gu ruig na gluinean; an darna uair dh'fhàs iad gu ruig na h-aobrainn; 's an treas uair bha Fionn gun chron, gun chiothram, cho beò slan 's a bha e riabh!

Rinn aon bhoiseag de dh'uisge na cuaiche geasan nan gillean a bhristeadh, 's thug e am Blàr air. A chulaidh-thruais, osa Diarmad ris, boidich nach imir thu tuilleadh de gheasan no 'chleasan air an Fheinn. Bhoidich am Blàr sid 'is ioma rud eile bharrachd; 's thug Diarmad gu suairce dha fhein 's dha ghillean an diol a dh'uisge na cuaiche, 's ghabh iad an cead dhe chéile. A dhianamh sgiala goirid deth, lean a' chuach ris an Fheinn, 's dh' fhàg mis' aca i.

## COMHRADH A' CHLADAICH.

### EADAR M—— AGUS EACHANN GORM.

[The following dialogue was contributed to the *Teachdaire Gaidhealach* by the Rev. Neil Maclean, M.A., Minister of Small Isles, and afterwards for forty-five years Minister of Tiree. Mr. Maclean was a valued contributor to the *Teachdaire*. He died in 1859.]

AIR feasgar o chionn ghoirid, thachair dhomh cuairt a ghabhail sios gu stac creige ri cois na fairge, nach robh moran astair o m'àite comhnuidh.

Ré na h-oidhche roimhe so bha 'n doinionn a' séideadh gu garbh, agus gu h-eagalach. Shaoileadh neach gu'n robh na dùilean uile dol thar riaghailt, agus air eiridh suas ann an ceannairc. Bha gaoth agus uisge, clach-mheallain agus dealanach, mar gu'm b'ann a' stri ri chéile air son uachdranachd.

O! cia taingeil bu chòir do gach aon a bhi (smuaintich mi agam fein), aig a' bheil fasgadh an tighe os a chionn, agus blaths an teine 'n a thaic, ri leithid na h-oidhche so. Is cinnteach mi gur iomadh fear a tha nochd gu h-anrach air druim a' chuain, gu fliuch fuar air barr croinn, no air ceann slaite, a neart agus a chàil air an caithe' le faire agus trom shaothair, dh'fhaoidte 'g amharc a' bhais anns an aodann, agus a' feitheamh na h-uair' anns am bi e air a shlugadh suas: cia toileach a bheireadh iad seachad an cuid de'n t-saoghal air son fasgadh na creige, no leud na cois' air tìr! 'S

iomadh aon a bha air a' mhaduinn ma dheireadh gu h-ealamh, misneachail, fearail, a bhios 'n a luidhe gun chli ann an iochdar nan uisgeachan m'an dealraich an ath-mhaduinn; agus nach failtich caraid no luchd-dàimh gu tìr ni's mò! Ciod am fios a th'agam nach 'eil cuid de m'cho-chreutairean a nis fein ann am dhlu choimhearsnachd, a tha air an iomain gu luath le ainneart cuain gu cladach coigreach, far am bi an long ris a' bheil am beatha an earbsa, ged bu laidire i na'n t-iarunn, air a pronnadh 'n a ceud mìle bloigh, cheart cho luath 's a bhuaileas i a' charraig bhàsmhor sin, m'an gann a bhitheas uin' aig na daoine truagha gairm air Dia E ghabhail ann an trocair r'an anam: chum na smuainte so mi gun tamh earrann mhor de'n oidhche.

Ach o'n dhealraich solus an la, bha'n doinionn gharg uidh air n-uidh a' striochdadh, bha'n cuan ann an tomhas mor air sioladh, bha ghaoth air tuiteam 'n a codal; agus a nis 's gann a bha deo air aghaidh na mara, ged a bha fhathast na tonnan mora maola gorma a' nuallanaich, agus a' bualadh gu tìr le guth tairneanaich.

Shuidh mi sios greis air a' chreig, mar is minic a rinn mi 'n uair bu mhiann leam comhradh diomhair a bhi agam ri m' chridhe fein. 'S eigin domh aideachadh gun robh tomhas de thlachd agam riamh 'n a leithid so de shealladh: tha e gun teagamh uamhunnach, ach tha seorsa de riarachadh 'n a chuideachd nach 'eil furasd a chur an ceill; oir's i mo bharail nach urrainn neach sam bith beachdachadh air a' chuan fharsuing mhor, 'n uair tha e 'g eirigh suas mar so 'n a mhorachd, air at 'n a bheanntaibh glas uisge, agus a' tuiteam na ghleann-

aibh dorcha domhain, àrd-thonn gun tamh aig iomain tuinne, an talamh daingean fein air chrith fo neart am buillibh, iadsan 'g an sloistreadh 's 'g an riasladh ri aghaidh nan creag; agus an sin a' falbh 'n an smuid ghil anns na speuraibh. Tha mi 'g radh gur gann is urrainn neach sam bith, anns a' bheil tuigs' agus mothachadh, so a thoirt fainear, gun 'inntinn a bhi air a lionadh le smuaintibh stolda suidhichte, agus a chridhe bhi air a thogail suas a dh'ionnsuidh an Ti Uilechumhachdaich sin a chomharaich a mach criochan a' chuain, agus a thuirt ris na tonnan uaibhreach, "An fhad so thig sibh, 's cha d'thig ni's faide."

Ard onfha cuain is fairge mhoir,
'S tu chuireas iad fo reachd;
A tonnan ard 'n tra dh' eireas suas,
Caisgidh tu iad le smachd.

A chuain mhoir, thuirt mi ri m'inntinn fein, cia treun agus uamhasach an namhaid thusa, 'n uair tha thu fo bhuaireas. Cia faoin agus neoini-each a tha neart uile shluaigh an t-saoghail gu d'chosg, 'n uair tha thu 'g eirigh suas ann ad chorruich? Cia mealltach cealgach thu 'n uair tha thu codal ann an sìth? Cia minic tha iadsan a' ruith gu sgrios, a tha càramh an earbs' annad 'n uair tha fiamh ghàir air do ghnuis? Nach samhladh so air anam an duine?

Nach maiseach agus oirdheirc na ceudfaidhean a bhuilicheadh air an uair tha iad fo uachdranachd riasuin agus creidimh; 'n uair tha gach togradh mi-bheusach fo smachd, agus sinn a' dol air ar 'n aghaidh gu socrach reidh ann an slighe ar dleasdanais, mar gu'm b'ann le gaoth chiuin thla 'n ar deigh? Ach O! cionnus

a tha'n sealladh air atharrachadh, agus air teachd fo smal, 'n uair tha neoil thiugha dhorcha a' pheacaidh a' dortadh a nuas m'an cuairt oirnn; 'n uair tha ana-mianna do-cheannsuichte, mar an doinionn, 'g ar luasg-adh, 's 'g ar n-iomain gu tìr, gus a' bheil sinn fa dheireadh a' déanamh long-bhristeadh air ar creidimh agus deadh choguis?

O! gu'n deonaicheadh an Ti sin aig a' bheil cridh-eachan dhaoine 'n a làimh, agus a's urrainn an aomadh mar is aill leis; gu'n deonaicheadh e fein duinn a ghras agus a chuideachadh chum gach togradh mi-naomha thoirt fo cheannsal; gu'n d'thugadh e dhuinn mothach-adh iomchuidh air ar n-anmhuinneachd fein, agus air an fheum a th'againn air a chomhnadh. Gu'n robh Esan againn 'n a sholus agus 'n a fhear-iuil re ar turuis sgìth tre'n bheatha so, gus an ruig sinn fadheoidh, trid feartan ar Slanuighir bheannaichte, an Cala sona sin, far an sealbhaich sinn fois agus suaimhneas, far nach buail a' ghrian sinn 's an la, no a' ghealach 's an oidhche; far nach cruinnich neoil an uilc, agus nach urrainn an iomghaoth no an doinionn a chaoidh teachd am fagus.

Bha mi pilleadh dhachaidh anns a' chruth inntinn so mu dhorcha nan tra, 'n uair thachair duine còir àraidh orm air an rathad, air an robh mi gle eolach. 'S e b'ainm dha Eachann; ach thug cuid d'a choimhearsnaich, leis am bu toil beagan feala-dhà, agus fanoid ghorach, co-ainm dha maille ri so; agus 's e theirte' ris am bitheantas feadh na sgireachd "Eachann Gorm." An deigh dhomh fhoighneachd cia mar bha e, agus ciod a naidheachd, thoisich sinn ri seanachas air a' mhodh so.

EACH.—Mata, cha'n 'eil agam fhein a's fiach aithris: coltach gu'n cuala sibh cheana an naidheachd a tha air falbh.

M.—Ciod sin ?

EACH.—Tha gu'n d'thainig Soitheach gu tìr an raoir no moch 's a' mhaduinn an diugh, air cladach a leithid so de bhaile; agus cha'n 'eil moran iongantais orm dheth; bu shearbh salach an oidhche bh'aca r'a chothachadh.

M.—Cha chuala mi guth dheth gus a nis, agus is leoir a luaithead: ach an do thuig thu ciod an Soitheach a th'ann, no 'n do thearnadh na daoin' a bhuineadh dhi ?

EACH.—Cha'n fhiosrach mi a' bheil iad uile sabhailte, ach chuala mi gu'n d'thainig daoine beo aisde gu tìr; cha d'rinn an sgeul ach ruigheachd o chionn tachdain ach tha e fior gu leoir; agus tha muinntir nam bailtean a' togail a mach 'n an deannaibh dearga, mar gu'n cluinneadh iad gu'n robh sgaoth de na Muca-mara air teachd air an traigh ud thall. 'S i mo bharail nam biodh iad co togarrach air teachd do'n Eaglais air la na sàbaid, gu'm biodh am ministeir ni bu riaraichte le moran diubh.

M.—Agus tha mi creidsinn gu maith gu'm biodh iad co riaraichte leo fein air a' cheann mu dheireadh. Ach ciod a thainig riut fein, Eachainn, nach do lean thu a' chuid eile de'n chuideachd ? 'S ann a tha thu, a reir coslais, an deigh do chul a thoirt riu, agus air do shlighe dhachaidh.

EACH.—Bha mi uair de m' shaoghal nach bithinn fad air deireadh ; ach tha mi nis air fàs sean rag, is cha mhor cosnaidh a dheanainn 'n am measg: cha churam leam nach bi gu leoir ann, ged nach 'eil mis' ann ; ma

tha maith ri fhaotainn timchioll orra, dh'fheudta gu'm beir mise fhathast air na dh'fhoghnas domh.

M.—'S cuis eagail gu'm bi beagan de'n olc m'a thimchioll 's a' cheud dol a mach, agus gu'm bi iomadh aon ann a dhi-chuimhnicheas iad fein agus an dleasdanas; oir tha moran dhaoine a tha reir coltais a' meas gur cobhartach laghail gach ni a thilgear gu tìr air cladach, ma gheibh iad greim a dheanamh air. Ciod do bharail fein, Eachainn?

EACH.—Cha'n fhear lagha mi, is cha'n 'eil moran barail agam ri thoirt anns a' chuis; ach shaoilinn gu'm b'fhearr do dhaoine bochda ni sam bith a gheibhte' air a' chladach a chur gu feum, na leigeadh leis falbh leis a' mhuir-làn, no dol fo'n ghainmhich. Agus ged dh'fhagainn-se uam e, an deanadh sin a' chuis ni b'fhearr? Nach eil an t-ath dhuine tha teachd 'g a sguabadh leis? Cha'n i cheist cò a dh'fhàgas, ach cò is mò a chruinnicheas? "Na h-uile fear a' toirt scairbh á creig dha fein," mar thuirt an duine còir a bha toirt a mach nan eun as an stalla.

M.—C'arson nach do labhair thu mach a' chuid eile dheth,—"Na h-uile fear air ceann ròpa dha fein?" Ged is ann mar sin a thachradh air deireadh na cuise, 's ged bhiodh cuid diubh air ceann ròpa, cha'n 'eil mi 'g radh nach glan a thoilleadh iad e. Bhiodh e iomchuidh, gun teagamh, curam a ghabhail de nithean a' teachd air a' mhodh so, cha'n ann idir le'n cur chum ar feum fein, ach le'n gleidheadh gu h-ionraic air son na muinntir d'am buin iad, no a's fearr còir orra. Agus 's bochd an leithsgeul a radh, mur tog mise sud no so togaidh fear eil' e. Ma tha gniomh peacach ann fein, cha dean eisimpleir sam bith a chaoidh beusach

e ; tha fios againn cò tha cur mar fhiachaibh oirnn gun am mor-shluagh a leantuinn chum uilc.

EACH.—Ma's cuimhneach libh an geamhradh a thainig an Long mhor Spainteach, a bha 'n impis cinn dhaoine chur nam breislich le Mòid 's le Cùirtean, 's le ceasnachadh, bha 's an iomradh gur iomad gàd mor iaruinn a chuireadh gu samhach air cul nam bacanna ; ach 's beag a b'fheaird mise sin ; cha robh mi co glic 's gu'n do ghleidh mi dhomh fein deth na chuireadh greim air a' choltar, no idir na dheanadh an crògan feamainn, mur d'fhuair mi e a rìs air son mo chodach fein. Agus a' bhliadhna thainig an Soitheach air an robh an t-im Eirionnach, bha 's an ainm gu'n robh cuid de na coimhearsnaich a chuir seachad an t-earrach gle ròiceil air a taillibh : is beag fios a th'agamsa cia mar bha sin, 's cha'n e mo ghnothach e ; ach tha fios agam gur beag sult a chuir e air mo chnamhan-sa. Ged a bhithinn gus mo thachdadh, na liabagan agus na cudainnean tioram a' cur snuim air m'amhaich, cha d'thainig riamh fo'm fhiacail dheth na bheireadh cobhair dhomh, no chuidicheadh iad sios.

M.—'S duilich leam gu deimhin an gàbhadh anns an robh thu ; b'fhortanach dhuit-sa nach robh an t-uisge cho gann ris an im ; agus o'n thainig thu roimhe cho maith dh'fhaoidte nach ruig thu leas moran aithreachais a bhi ort. Ach gun tuille fanoid, 's eigin aideachadh, Eachainn, gur h-iomadh droch thoradh tha cinntinn o'n chleachdadh ghraineil-sa : 's mor am masladh agus am mi-chliu tha e tarruing air gach àit' anns am bheil e dol air aghaidh ; agus 's e chuid a's miosa gu'm feud a' mhuinntir a tha neo-chiontach, agus aig am bheil lamhan glana, a bhi air uairean fo throm

amharus, agus fulang 'n am biuthas maille ris a' chiontach. Tha e gu soilleir agus gu dalma bristeadh laghannan Dhé; tha e dusgadh suas iomadh togradh truaillidh; agus a' buaireadh dhaoine gu bhi eucorach, bradach, agus cruaidh-chridheach. O! nach cruaidhe na clachan a' chladaich cridhe na muinntir sin a dheanadh foirneart air coigrich thruagha a thilg ainneart sìde air tìr 'g an aindeoin, 's a bheireadh uatha am beagan a chaomhain an doinionn; nach co mòr tha de thlus anns na creagan 's na tonnan fein 's a th'anns na daoine sin? Agus nach muladach ri smuainteachadh gu'm faighear anns gach àite, seadh, ann an duthchannaibh far am bheil an creidimh Criosduidh 'g a aideachadh, dream a tha deanamh mar so 'n uair nach 'eil ughdarras teann os an cionn, gus an cumail fo smachd.

EACH.—Cha'n 'eil dùil agam fhein nach 'eil sibh air an aon leasan ris na ministeirean; 's fhurasda dhoibhsan a bhi labhairt; 's e sin an gnothuch; ach dh'fhaodadh iad leigeil le daoine bochd eile bhi beo; cha'n fhuiling cuid diubh ceol, no dannsa, no cridhealas (ach cia sam bith mar theid do'n dannsa, 's aithne dhuinn feadhainn diubh fein a sheasas air son a' chiuil). Cha b'aill le cuid diubh gu'n olamaid boinne air tòrradh, mar dheanadh na daoine còire bho'n d'thainig sinn; agus ged nach deanainn ach sean ablach de bhriogais chainbheis le màsan tearra a thogail as an fheamainn, cha'n 'eil moran teagamh agam nach diultadh iad baisteadh dhomh nam biodh e dhìth orm; cha'n e sin a mhain ach gu'm faighinn mo narachadh 's mo chur air chul eaglais.

M.—Ubh! ubh! Eachainn, cha'n fheud e bith

nach robh thu fein agus na ministeirean troimhe chéile uaireigin — tha eagal orm gun do loisg càl teth roimhe thu; ach 's còir a thoirt fainear gu'm bheil iadsan, dh'fhaoidte, meas mar an dleasdanas mi-riaghailt agus droch-bheairt a chronachadh am measg an t-sluaigh; agus cha'n fheudar aicheadh nach 'eil tuille 's a' chòir de chion-fath aca gu bhi labhairt. Mur caisgte droch-bheairt cha'n eil fios c'àit' an stadadh i; 's ann uidh ar n-uidh tha daoine teachd air an aghaidh ann an aingidheachd, amhluidh mar ann am maitheas; cha d'rainig duine riamh mullach na h-aingidheachd air a cheud leum. Mur biodh an cleachdadh maslach air a' bheil sinn a' labhairt air a philleadh cha bhiodh moran iongantais ged thairgeadh luchd-foirneirt agus spuillidh mu dheireadh na h-anraich bhochd a ghrad spadadh, chum an cuid a ghlacadh, mar tha cunntas againn thatar a' deanamh an cuid de chearnaibh an t-saoghail. Tha mi 'g radh riut ged bhiodh an long sin air a luchdachadh le h-òr, gu'm b'fhearr do luchd-aiteachaidh na tìre so i fein agus a luchd a bhi ann an doimhneachd na fairge, no an t-òr sin a bhi air a dhortadh dearg leaghta 'n an dearnaibh, na gu'm buineadh iad ris gu h-eucorach. 'S ann agam nach 'eil am farmad ri aon ni dh'fheudas duine chur cruinn leis na meadhonan-sa: Cha chreid mi gu'n d'thig e, no gur h-urrainn e teachd, gu crich mhaith. Cha'n urrainn beannachadh Dhé bhi 'n a chuideachd. Ann an so 's fior an sean-fhocal, "An rud a' thig leis a' ghaoith gu'm falbh e leis an uisge."

Each.—Cha'n 'eil mi 'g radh nach feud cuid de'n fhìrinn a bhi agaibh, ged tha i searbh: feudaidh i

fein agus a cuid òir a bhi tearuinte gu leoir air mo shon-sa; cha robh an t-anabharr graidh agam riamh dha; agus bu chomain dhomh sin cha robh moran graidh aige dhomh, 's cha mhor dheth riamh a loisg mo lamhan no lean riu teth no fuar. Cha rachainn an urras orm fein gu dearbh, uair g'an robh mi, nam faicinn togsaid Rum no Bhranndai a' leigeadh roimhpe air an traigh nach bithinn 'n a bad mar fhear eile. Bu chianail an sealladh leam an stuth priseil fhaicinn a' dol gu talamh; 's ged nach d'thugainn a mach ach lan an stoip-shiola, an abair sibh rium nach b'fhearr dhomh mo chridhe fhein a bhlaiteachadh leis na'n traigh 'g a shlugadh suas?

M.—Cha'n 'eil thu ach ri feala-dhà nis, ach creid thusa mise, cha'n urrainn soirbheachadh bhi 'n cois an ni sin nach fhaighear le h-onoir agus ionracas; luath no mall chitear so, agus 's iomadh dearbhadh tha sinn a' faighinn air mu choinneamh ar sùl gach latha tha sinn ag eirigh.

EACH.—Dh'fhaoidte gu'n cuala sibh iomradh air bodach beag prab-shuileach bha chomhnuidh ann an àite nach 'eil ceud mile dh'astar o chuid de'n sgireachd so (cha'n 'eil fios agam nach b'aithne dhuibh fein e); ach dh'aithriseadh air, gu'n d'fhuair e ulaidh air a' chladach, tha cinnte gu'n robh beartas aige; cia sam bith mar bha so, shoirbhich an saoghal gu maith 'n a lamhan, chuidhtich e ma dheireadh a chuid fearainn, 's tha mi cluinntinn gu bheil e nis mar gu'm biodh tighearna beag straiceil ann am Baile-mor.

M.—Air t'athais, air t'athais, Eachainn! mar their a' chlann, cha'n 'eil am bonnach beag bruich fhathasd: ma rinn an duine sin, cia sam bith e, no aon duine

eile, suas storas air mhodh mi-onarach, 's beag mo churam nach fhaigh e bealach 's nach gabh e sgiathan uaireigin. Ach 's iomchuidh dhuinn breith na seirc a thoirt air na h-uile, am fad 's a dh'fheudar a dheanamh. 'S e 's dòcha leamsa gur e cuid d'a choimh-earsnaich a bha amaideach, stroghail iad fein, aig an robh farmad ris a' bhodach chòir, agus a thog an sgeul sin air. Dh'fhaoidte gu'n robh an duine fo uachdaran iochdmhor aig an robh baigh r'a dhaoine, agus leis am b'aill cothrom maith a bhi aca; dh'fhaoidte gu'n robh e fein deanadach, glic, gleidhteach, gun ana-caitheamh, gun ana-measarrachd fuaighte ris. Cha'n 'eil mi idir ag radh 's cha mhò chuala mi bhi cur as do leth gur fior phoitear thu fein, Eachainn, ged nach diultadh tu do shuil a fhliuchadh an tràs 's a rithist mar na coimh-earsnaich: innis so dhomh; nam biodh na chuir thu riamh anns an dram, na dh'ol thu féin agus na thug thu seachad do dhaoin' eile ri ol gu neo-fheumail, air a chuinneadh no air a thionndadh gu airgiod, agus air a chàramh 'n a aon tòrr air bord mu d'choinneamh, a' bheil thu smuainteachadh nach bu tlachdmhor an sealladh e? 'n saoil thu nach rachadh e teann air tigh maith a cheannach?

EACH.—Mata 's duilich dhomhsa nach 'eil agam de sgoileireachd ni's urrainn a' cheist sin fhuasgladh; ach 's barail domh ged is narach an aidmheil, gu'm biodh tòrr foghainteach ann, barrachd mor 's a chi mise cruinn agam fhein air mo shuilean fhad 's is beo mi. Dh'fhalbh sin leis an uisge, 's cha'n 'eil moran maith a nis a bhi 'g a chreatruich.

M.—Ciod am fios nach e sin an ceart ulaidh a fhuair am bodach air an d'thug thu ionnsuidh, agus ma's e,

cò 'n duine 'n a mhothachadh a gheibheadh coire dha.

Each.—Mata bha romham taghall aig a' mhinisteir 's an dol seachad a dh'innse' dha mu'n t-soitheach a thainig air tìr, ach tha'n oidhche fàs dorcha, 's tha astar maith agam ri dol dachaidh; dh'fhaoidte gu'm faigh sibh fein fios a leigeadh g'a ionnsuidh o nach 'eil e fada uaibh.

M.—Ro mhaith, Eachainn! am bu mhiannach leat aon de na togsaidean no de na briogaisean cainbheis air an robh thu labhairt a chur 'n a rathad?

Each.—Ma tha briogais no casag a dhìth air, tha e fein beairteach gu leoir gus an ceannach: cha'n ionann is mise. Ach ged is aill leibhse gu maith mi, cha ruig sibh a leas mo thogail gus an tuit mi: cha'n e sin a bha 'm bheachd. Dh' fheudadh e gnothuch a b'fhearr a bhi aig' ann.

M.—Ro mhaith a rithist Eachainn. Tha mi faicinn gu'n seas thu fein suas air son nam ministeirean an dara h-uair. Dh'fhaoidte gu'm faigh mis' an uiread sin a dheanamh air do shon agus fios a leigeadh g'a ionnsuidh.

Each.—Bidh mi nise mata a' fagail mo bheannachd agaibh, agus tha mi 'n ar comain air son na thug sibh dhomh d'ar seanachas. Agus ged tha mise labhairt mar rinn mi, cha ruig sibh a leas ar barail a bhi ni's mios' orm. Tha fios aig na h-uile duine d'an aithne mise, gu'm bi moran de bhàirisg chainnte agus de bharra-ghloir a' ruith air mo theangaidh. Cha'n 'eil fios agam ciù rugadh an fhaillinn so leam, no dh'ol mi e le bainne cioch mo mhathar; ach 's eagal leam nach cuidhtich e mi gus an d'theid mi fo thalamh: 's duilich an car a theid 's an t-seana-mhaide thoirt as. Ach ged

tha sin a muigh, tha dochas agam nach 'eil e stigh; ged tha gòraiche 's an teangaidh tha mi'n dochas nach 'eil moran lochd no droch-bheairt 's a' chridhe: 's e "Eachann Gorm" a their iad rium, agus nach i bheurla air son sin "True Blue?" Agus a dh'aindeoin na thubhairt mi a nochd, 's luaithe gu mor a dhuraiginn fasgadh mo thighe agus blaths mo ghealbhain do choigrich bhochda ann an cruaidh-chàs, na shìninn a mach lamh eucorach gus ni sam bith a bhuineadh dhoibh a ghlacadh le foill no le foirneart.

M.—Cho-dhuin thu e mar bu choir dhuit, Eachainn. 'S e sin dleasnas nan uile Chriosduidhean. "Coimhead do neo-chiontachd," ars' an Salmadair, agus thoir an aire do'n ni tha ceart; oir 's e sin a bheir sìth dh'ionnsuidh duine air a' cheann ma dheireadh.

---

# TEARLACH FO THEARMUNN CHEATHAIRNEACH GHLINNE-MOIREASTON.

[The following extract is from Mr. John Mackenzie's *History of Prince Charles*. Mr. Mackenzie was, as is well known, an excellent writer of Gaelic. He published a number of useful Gaelic books; but he will be chiefly remembered among his countrymen for his great work, *The Beauties of Gaelic Poetry*. Mr. Mackenzie was a native of Gairloch, where he died in 1848.]

'N UAIR a thainig a' mhadainn, thuirt an duin' o Ghleanna-Garadh gu'm b'eol da prasgan fhògarach a bha chomhnaidh fagus do'n àit' anns an robh iad 'n an seasamh agus nan gabhadh iad os laimh an aire thoirt air Tearlach, gu'n cumadh iad tearaint' e ge b'oil le feachd righ Seoras. B'iad so *seachdnar cheathairneach ainmeil Ghlinne-Moireaston*. Bha iad maille ri Tearlach fein anns gach blar a thug e; agus an deigh latha Chuil-Fhodair chunnaic iad na bh'aca de spréigh air an giulan air falbh mar chreich do'n namhaid; chunnaic iad cuid de'n cairdean d'a mort leis an armdhearg mar bhiastan nimhe, agus cuid eile dhiu d'an giulan air falbh mar thraillean gu deireadh an laithean a chaitheamh ann an daorsa measg choigreach gun treocair ann an tìr chéin. Chunnaic iad an athraichean mar chuspairean abhachd ro ghunnaidhean nan Gall, am mathraichean agus am peathraichean agus an cuid ban a' basachadh a chin bìdh, agus an leanbanan a chin bainne, agus aitribhean comhnaidh an sinnsir 'g an losgadh gu làr! Leis gach ni dhiu sud bha'n cridheachan air an cruadhachadh an aghaidh an Diuc, agus an inntinnean air glacadh misnich, air chor 's gu'n cheangail siad

iad-fein ann an cumhnanta agus thug iad bòidean air an cuid biodag nach dealaicheadh iad ri chéile agus nach geilleadh iad do'n righ cho fad 's a bhiodh boinne de'n fhuil blàth 'n an cuislean, agus nach dealaicheadh iad r'an cuid arm cho fad 's a bhiodh an deo nan cré. Bha iad seachdnar an aireamh :—Padruig Grannd (tuathanach ris an canadh muinntir na duthcha "*Padruig dubh a' Chrasgaidh*"), Iain Domhnullach, Alasdair Domhnullach, Griogair Mac-Ghriogair, agus triuir bhràithrean, Alasdair, Domhnull, agus Uisdean Siosal; ach air do'n Phrionnsa thighinn comhladh riu thainig fear eile 'n an ceann d'am b'ainm Uisdean Mac-Mhaolain: chaidh esan fo na bòidean mar chaidh càch. Bha na ceathairneich so a' gabhail comhnaidh ann an uaimhean nam beann a' creach agus a' marbhadh gach duine chitheadh iad a bhuineadh do'n arm-dhearg, agus bu tric a phill iad na creachan a bha muinntir an Diuc a' togail bho shluagh eile na duthcha.

A thaobh gur ann fo thearmunn nan gaisgeach so a bha Tearlach a nise gu dhol; mu'n teid mi ni's faid' air m'aghaidh ann an eachdraidh a mhorachd rioghail, aithriseam cuid de ghniomhan euchdach nan *Gaisgeach.* M'a fhichead latha an deigh blar Chuil-Fhodair, bha seachdnar shaighdearan dearga air thuras á Cille-Chuimein gu Gleann-Eilge. Bha dà each aca so a' giulan chliabh lan de dh'aran crithneachd agus de dh'fhion. Thachair na saighdearan so ri ceathrar de *cheathairneich Ghlinne-Moireaston* ann an àite garbh dlu do'n t-slighe, agus gun fhacal a radh loisg iad an ceitheir urchraichean comhladh, agus thuit dithis de na saighdearan gun eiridh tuilleadh. Ghlac maoim an cuignear eile, agus thug iad am buinn as a' fagail nan each, agus nan

leanmhuinn gu leir a staigh do'n uaimh; chuir iad biadh is deoch fa'n comhair; cha b'fhad an deigh sin gus an tainig an ceathrar eile de na gaisgich le feoil is sithinn am pailteas: 'n uair a chunnaic iad so am Prionnsa cha b'iad bu lugha gairdeachas na'n companaich. Agus thug iad air an oidhche sin fein *'n an seachdnar* am bòidean air an cuid biodag ann an lathair nan uaislean:—"*Gu'm biodh iad dileas gu bàs, agus nach innseadh iad do dhuine, no mhnaoi, no phàiste, gu'n robh am Prionnsa maille riu gu ceann latha 's bliadhna.*"[1] A nise dhealaich na h-uaislean gu leir ri Tearlach ann an so ach Fear-Ghlinn-Aladail 'n a aonar; mheasadh gu'm b'fheumail dhasan fantainn mar eadar-theangair eadar am Prionns' agus na ceathairneich; oir cha robh aig a mhorachd rioghail ach droch Ghaëlig, agus cha robh aig na gaisgeich ach bristidhean Beurla. Cha d'fhan iad ann an Coire-Ghoth an deigh do'n Phrionnsa thighinn comhladh riu ach tri oidhche. *Air an treas latha de chiad mhìos an fhoghair,* chaidh iad gu uamh a' Choire-Riabhaich a bha ma astar dhà mhìle bho Choire-Ghoth. Air feasgar an *t-seachdamh latha de'n mhìos,* ghabh iad thar a' mhonaidh gu Srath-Ghlais, fhuair iad ann am braigh' an t-Sratha bothan-àiridh falamh, bheothaich iad teine agus rinn iad leabaidh luachrach do Thearlach anns 'n a chaidil e gu trom gu ochd uairean 's a' mhadainn. 'N uair a dh'eiridh iad gu leir 's a ghabh iad am biadh maidne, chaidh fear de na *gaisgeich* a chur air theachdaireachd gu Poll-Iu a dh'fheuchainn an robh an dà long Fhrangach fathast 'g a fheitheamh; thuirt iad ris an teachdaire so mu'n

[1] B'amhail mar b'fhior, bha'm Prionns' bliadhna anns an Fhraing mu'n do ruith an sgeula feadh na duthcha.

d'fhalbh e gu'm faigheadh e iad air chinn da pilltinn air ais, air mulach Beinn-Eacharain. Moch air madainn (*an naoidheamh latha de'n mhìos*) thog Tearlach agus a' phàirtidh orra gu tuath, agus thainig iad an oidhche sin gu bothan-àiridh eile, far na leag iad an anail car uine bhig. Mu dhà uair 's a' mhadainn (*an deicheamh latha*) thriall iad na b'fhaid' air an aghaidh, agus bha iad ma fheasgar an Gleann-Canaich far an d'fhan iad gus na dhorchaich an oidhche. An sin chaidh iad gu taigh tuathanaich far an d'fhuair a' phàirtidh gu leir deagh aoidheachd. Mu dhà uair 's a' mhadainn dh'eirich iad, agus dhirich iad am monadh gus an d'rainig iad, mar gheall iad do'n teachdaire, mulach Beinn-Eacharain air taobh tuath Ghlinne-Canaich; ma thuaiream dà fhichead mìle bho Pholl-Iu. Dh'fhan iad ann an taigh-frìthe Beinn-Eacharain, ged nach robh ann ach bothan beag, suarach, fad dhà latha; gus an tigeadh an teachdaire chaidh gu tuath air ais. Mu shia uairean 's an fheasgar (*air an treas latha deug*) thainig e le fios gu'n d'thainig dà long Fhrangach a steach do Loch-Iu a los am Prionns' a thoirt thairis, ach a thaobh nach do dh'amais iad air gu'n robh iad a nis air falbh, gu'n chuir iad ceathrar de'n sgiob' air tìr, agus gu'n deach triuir a dh'amharc a mach air a son do dhuthaich Loch-Iall, agus nach tainig iad riamh air an ais, agus gu'n sheol an luingeas as an aonais.

Chunnaic iad a nise nach robh buannachd sam bith dhaibh a dhol na b'fhaide gu tuath; agus phill iad air an ais air Uisge-Chanaich air an fheasgar sin fein (*an treas latha deug*), agus ma dhà uair 's a' mhadainn bha iad ann am Fas-na-Coill ann an Srath-Ghlais: fhuair iad gabhail riu ann an so gu fiughantach, fiall,

ann an taigh Iain Shiseil, tuathanach cothromach, a bha mach le Sisealaich eile na duthcha sin ann an cogadh Thearlaich fein latha Chuil-Fhodair.

Air madainn an t-seachdamh latha diag thog iad orra, ghabh iad an t-ath-ghoirid, agus bha iad aig Bruthaichean Ghlinne-Moireaston mu dheich uairean ro mheadhon-latha. Chuir iad a' chuid a bha rompa de'n latha sin seachad air mulach a' bhearraidh, agus mu oidhche chaidh iad astar mìle air an aghaidh; agus ghabh iad fasgath ann am bothan-àiridh gus an tigeadh an latha. Cha robh nise dad aca a dh'itheadh iad, agus chaidh Padruig Grannd agus Alasdair Siseal a chur sios gu srath an duthcha a dh'fheuch am faigheadh iad biadh r'a cheannach. 'N uair a theirinn iad le leathad, cò thachradh riu ach Granndach Ghlinne-Moireaston: labhair an duin'-uasal sin riu mar so:—"C'àit', fhearamh, am beil sibh a chomhnaidh anns na h-amannan truagha so, 'n uair a's ainmig a tha duin' agaibh r'a fhaicinn, no cia mar idir tha sibh beo." Fhreagair Padruig Grannd an duin'-uasal mar so:—"O'n tha sinn a' faicinn an namhaid a' creach na duthcha, chuir sinn romhainn gu'm biodh ar cuid againn de'n chreich; agus nach saoil sibh fein gu'm bu mhor am beud mur bitheadh."

Air madainn an lathairne-mhaireach (*b'e sin an naoidheamh latha deug de'n mhìos*), thainig iad far an robh am Prionns' agus a' chuid eile de'n phàirtidh, le biadh gu leoir is pailteas drama. 'N uair a ghabh iad gu leir na chaisg an acras, thriall iad air an turas, agus do bhrigh gu'n robh an latha araon ceòthach agus fliuch, fhuair iad tro Ghleann-Moireaston, agus tro Ghleann-Laoidh gun sùil choimheach d'am faicinn ged a bha

naimhdean a nise d'am feitheamh air gach fàireadh, agus bha iad mu oidhche aig Bruthaichean Ghlinne-Garaidh. 'N uair a rainig iad Uisge-Gharaidh mhothaich iad gu'n robh an àth air eiridh le sileadh na dìle, agus ged a bha'n linne ruigsinn nan achlasan aig na *gaisgeich*, 'n uair chaidh na treun-laoich an guaillean a chéile, thug iad am Prionns' agus Fear-Ghlinn-Aladail sabhailte "gu bruaich!" Air dhaibh tighinn as an uisge dhirich iad an uchdach agus dh'fhan iad air an ard re na h-oidhche; ged a bha'n t-sian air drughadh orra gu ruig' an craiceann.

Air an ath mhadainn bha'n ceo agus an t-uisge gun chaochladh, ged a bha sin mi-ghoireasach air doigh, bha e gle shealbhach air sheol eile, a thaobh nach bu leir do na naimhdean am faicinn ged a bha iad mu'n am gle dhlu dhaibh. Choisich iad gu calma agus bha iad mu dheich uairean 's an fheasgar aig Acha-nan-sabhal (air an fhicheadamh latha de'n mhìos). 'N uair a leag iad an anail ann an so car tacain, ghluais iad gu badan coille a bha ma thuaiream dà mhìle bho Acha-nan-sabhal, agus dh'fhan iad ann an sin re na h-oidhche fo shian 's fo dhoireann.

Air an ath mhadainn thainig Domhnullach Locha-Garaidh agus Camshronach nan Cluainean 'n an ceann. Ghluais a' phàirtidh gu leir as a so agus rainig iad bothan falaich a bh'aig an dithis dhaoin-uaisl' a chaidh aithris (Fear-Locha-Garaidh, agus Fear-nan-Cluainean) ann an badan coille aig ceann shios Loch-arcaig. Dhealaich na ceathairneich ri Tearlach, ann an so, agus phill iad dhachaigh gu'n gleann fein. Thug Tearlach dhaibh mar thuarasdal air son an caoimhneis, tri *ginnidhean òir* an fhir.

## COMHRADH NAN CNOC.

### FIONNLADH PIOBAIRE AGUS PARA MOR, AN OIDHCHE MU'N D'FHAG IAD GLASCHU.

[This and the next extract are by the late Rev. John MacLeod, D.D., minister of Morvern, Argyleshire. Dr. MacLeod succeeded his father as minister of Morvern in 1824, a charge which he held till his death in 1882. He was one of the Queen's chaplains, Dean of the Chapel Royal, and, in 1849, Moderator of the General Assembly. His contributions to Gaelic literature are, unfortunately, but few in number: the extracts given show that he was, as a Gaelic prose writer, inferior to none, not even to his brother Dr. Norman MacLeod.]

FIONN.—So! so! a Pharuig, tha'n t-am dhuinn cadal. Tha Mhaighdeann-Mhorairneach a' falbh gu math moch. Chunnaic mi fhein an Sgiobair.

PAR.—Gruagach mo ghraidh, cha b'e sin ach a h-abhaist: té na moch-eiridh! Ach ged a ghluaiseadh i fhein 's a h-upraid m'am blais an t-eun an t-uisge, 's e Paruig nach biodh diombach: is fhad an oidhche gu latha gus am fàg mi'n t-uamhas àite so.

FIONN.—Cha'n uilear dhuinn a bhi air ar cois aig ceud ghairm a' choilich.

PAR.—Sin a' ghairm shurdail nach cuir air do chois 's an àite so thu. B'e bhi cur an uain do charn an t-sionnaich, coileach a chur do Ghlaschu. Ged is iomad cailleach mhor laidir a tha 's an duthaich againn, a' trusadh uibhean is chearcan, arson an cur do Ghlaschu, cha chuala mi goc circe, gun ghuth air gairm coilich o'n a thainig mi ann. Ach nach coma co dhiubh, fhad 's a tha 'n duine truagh ud a muigh air

a' chausair, a' spaisdearachd 's a' glaodhaich fad na h-oidhche. An cluinn thu'n dràst e? Gu dearbh a fhleasgaich, mar thuirt am mada ruadh ris an fheannaig, "cha toir do cheol á cuideachd thu." Cha'n 'eil do ghuth ach reasgach, agus cha nar dhuit: cha'n iongantach thu bhi sgìth de'n chausair; agus gu dearbh tha mi fein ann. Tha mi co bruite sgìth an nochd fein 's ged a bhithinn a' siubhal a' mhonaidh fad seachduin.

FIONN.—Cha d'rinn mi fhein moran coiseachd an diugh: bha eagal orm gu'n caillinn mo rathad; agus cha do leig mi 'n t-each odhar as mo shealladh fad an latha, am fad 's a bha mi ceannach trealaich bheaga do'n teaghlach.

PAR.—Cha b'e sin domhs' e. Cha deachaidh stad air mo chois. Cha bhi mi 'n Glaschu an dà la so a rithist; agus air leam gu'm faicinn na b'fhiach fhaicinn ann. An saoil thu, a mhic chridhe, nach robh mis' an diugh air tòrradh? Bha mi 'n sud a stàraineachd o àite gu h-àite gus an d'fhuair mi mi fein ann an luchuirtibh a' *Cholaisde;* àite cianail, samhach, far nach do thachair duine orm, gus na bhuail an t-uaireadair mor, agus an sin thòisich dranndan de chlag beag a bha fodha, ann am prioba na sùl, bhruchd sgaoth a mach an sud 's an so de sgoileirean le'n tonnagan ruadha, mar gu'm faiceadh tu tom sheangan anns an sathadh tu do bhata. Tachraidh na daoine ge nach tachair na cnuic: cò thainig orm an so ach Calum òg. Mac an athar, 's e rinn an caoimhneas rium, leig e ris domh iongantais an àite. Chunnaic mi 'n sud barrachd leabhraichean na shaoil leam a bha air aghaidh an t-saoghail. 'N uair a rainig sinn an t-sràid, faicear an tòrradh a' tighinn a nuas 'n a aon mheall dubh; an

carbad mor fein anns an robh an giulan, mar gu'm biodh cnap soithich ann, 's a beul foidhpe; ach an uair a theann i oirnn 's ann an sin a bha 'n riomhadh. Bha an carbad fein air a chomhdachadh le sar eudach dubh; oir de shioda geal m'a thimchioll; barra-bhidein àrd air gach oisinn, le cnaip òir os an cionn; stiallan fada de riobainean sioda crochta riutha; agus mar shuaicheantas broin agus bàis, dealbhan chlaignean agus chnamh air an tarraing air fiamh an òir air gach taobh dheth. Agus cha'n fhoghnadh sin, marbhaisg orra! ach na h-eich fein, na bruidean bochda, 's mairg a dheanadh amadain diubh, bha iad an sud agus brat dubh air a h-uile fear dhiubh, agus bad de dh'itean dubha 'n an cinn. An saoil thu an robh 'g a chaoidh, ach aon seisear. Bha iad so a' falbh roi'n ghiulan, curraichdean maola dubha air an scrogadh mu mhullach an cinn, sgonn de bhata goirid ann an laimh gach fir dhiubh; agus iad a' coiseachd (na daoine truagha) gu tursach trom, le'n suilibh ri làr mar gu'm biodh an cridhe gu sgaineadh. Mo thruaighe! a deir mise ri Calum, 's iad so cairdean an fhir nach maireann. Cia air bith, ars' esan, mar tha sin, tha latha maith acasan an diugh air a shàiltibh. Ach leanamaid iad do'n Chladh, agus chi thu'n sin deireadh a' ghnothuich.

Fionn.—An ann do'n Eagluis mhoir a chaidh iad? Nach bochd nach robh mise leat, 's gu'n do gheall mi do Lachlann nan ceistean dol g'a h-amharc.

Par.—Mata is fiach i a faicinn. Ach b'e sud àit' an uamhais. An eagluis fein na h-aon mheall mor glas, uamhachan eagalach le dorsaibh meirgeach iaruinn a stigh foidhpe, agus iad lan, mar dh'innse' dhomhsa, de dhaoine marbha. Bha'n cladh so co farsuing ri dail a'

gharbhain, agus leachdan lighe co dlu air a chéile, 's gur gann a gheibh an iunndagach fein a ceann a thogail 'n am measg. An saoil thu, ged a b'e 'n latha geal a bh'ann, nach robh sgàth orm; bha fuaim co fàs aig na h-uile ni. Ma dheireadh 's ma dhiù, thainig an tòrradh; ma bha e fada gun tighinn cha robh e fada dol seachad; bha 'n uaigh reidh glan, agus an t-urram dhasan air cul sluasaid a bha cur a stigh na h-urach. Is fad o chuala mi, So mar theid na h-eich do'n mhuileann, sud mar thig iad as. Air falbh ghabh na h-uile carbad diubh sios an t-sraid, 'n an deann ruith; chithe' tu'n carbad mor fein, 'n a GABARD luidneach, mar bha i, 's an tura-manaich sios le cach, na claignean agus na cnaimhnean mar gu'n leumadh iad anns na speuraibh; agus cha'n e sin uile, ach luchd nan curraichdean maola, a ghraisg! bu mhis' am burraidh bochd a bha gabhail truais diubh, cò a bh'annta ach luchd-tuarasdail. Cò ach iadsan! 'n an deann ruith sios an t-sraid, co aoibhinn, aighearach 's ged a bhiodh iad air banais. Ach stad thusa gus am faic mise Lachlann nan Ceistean; tha mi air mo bhodhradh leis; cha chluinnear aig' ach am FASAN gallda, biodh daoine beo no marbh; ach ma tha'n dan domhs' fhaicinn, cuiridh mi ghlas-ghuib air an deigh na chunnaic mi'n diugh.

FIONN.—Tha Lachlann gle fhada 's a' bheachd sin, agus cha'n fheudar aicheadh nach robh moran eireachdais 's an doigh tòrraidh a dh'ainmich thu.

PAR.—Eireachdas, an dubhairt thu? gnothuch co mi-chiatach 's a chunnaic mi riamh; an saoil thu nam biomaid a' dol leat fein do'n Chill, am b'eireachdas e a chuireadh onoir ort, brat mairbh a chur air an each

bhàn agad, agus bad fraoich no dos de dh'itean dubh a chur 'n a mhuinge? Tog dheth.

Fionn.—Tha na cleachdan sin tlachdmhor no mi-chiatach a reir gnà na duthcha 's an cleachdar iad. Chunnaic mise la anns nach bitheadh tòrradh eireachdail 'n ar duthaich fhein gun cheol na pioba, ni, maith dh'fheudta, chuireadh uiread sgreamh air Gall no air Sasunnach, 's a chuir na chunnaic thus' an diugh ort fein.

Par.—'S e sin iadsan a bhi gun tuigse; agus a bhi gun chridhe. Tha phìob a nis a' dol á cleachda air na codhailibh sin, agus theagamh gu bheil sin co maith; ach cha chuala mi riamh Baile Dhuneideann agad fein, le nuallan tiomhaidh, 's tu falbh air ceann na cuideachd do'n Chill, nach d'thainig tiomadh air mo chridhe, agus deoir air mo shuilibh.

Fionn.—Tha cheart phort sin fein tiamhaidh ni 's leoir, agus chunnaic thusa latha a chluichinn e co maith ris gach dara fear; ach an cluinn thu mi, a Ghoistidh, 's e ni a tha Lachlann, agus am Ministeir fein a' ciallachadh, 'n uair tha iad 'g ar n-earalachadh gus na fasain ghallda a leantuinn, gu'n gnathaicheamaid an riaghailt agus an stuamachd, agus maraon an t-samhchair leis a' bheil iad a' dol ma thimchioll.

Par.—Tuigidh mi sin. Gu dearbh bha chuid sin de'n ghnothach mar bu chòir dha bhith. Bha 'n uaigh ann an sud gu h-ullamh, reidh. Cha chluinneadh tu facal ard aig fear seach fear, cha robh connsachadh m'an cheart leaba, mar is tric a thachras 's an duthaich againne. Cha robh iad a' seanachas thall 's a bhos mu ghnothaichibh faoine, agus idir cha'n fhacas fiamh ghàir air gnuis. Agus cha do charaich duine o'n uaigh gus an robh gach ni seachad.

FIONN.—Nach robh eireachdas an sin, seach mar tha sinne air uairibh a' faicinn.

PAR.—Gu deimhin thaitinnsin rium gu h-anabarrach, ged bu shuarach leam gach spailpeanachd eile a bh'ann. B'fhearr leam bhi air mo ghiulan do'n Chill air a' charbad bheithe, air guaillnibh mo luchd-duthcha, na 's a' charbad a's riomhaich' a dh'fhalbh riamh air cuibhlichibh: agus bu taitniche leam aon deur a shileadh mo choimhearsnaich air m'fhòid, na ged bhiodh na miltean de'n chomunn chealgach ud air thuarasdal 'g am chaoidh.

FIONN.—Thachair e dhomh. Is don' a fhreagras cealg agus morchuis aig an uaigh. Ach innis so dhomh, a Pharuig, cionnas a chord an Eagluis mhor riut? Co dhiubh is briagha i no cach?

PAR.—Chuir thu ceist air Paruig. Bha e co furasda dhomhsa innse' dhuit cò 'n reull a's aillidh 's an iarmailt, is innse' dhuit cò an Eagluis a's riomhaiche 's a' Bhaile so. Tha de dh'Eagluisean ann, na dheanadh baile mor iad fein, agus tha gach aon diubh eireachdail ni's leoir; ach air a shon sin uile, is ann a tha i sud, mar a' ghealach am measg nan reull. Tha té bheag bhinneach eile lamh rithe nach deanadh tigh SEISEAN di. Tha mise ag radh riut gu bheil cneasdachd direach 'n a gnuis. Tha na h-uiread eadar-dhealachaidh eadar i fein agus na h-Eagluisean ura gogaideach a tha iad a nis a' togail, 's a tha eadar seana Mhinisteir aosda dreachmhor, le shuilibh tlà, le chiabhaibh liath, agus sgaomaire de shearmonaiche òg, a tha fo bharrachd speis da fein, na fo iomaguin mu dhaoin' eile. Ach 's i mo bharail fein gu bheil tuille 's a' chòir de dh'eagluisean ann.

FIONN.—Cha'n urrainn sin a bhith.

PAR.—Is urrainn. Cha tachair dithis ort a tha dol do'n aon Eagluis; agus nach cluinn thu'n t-aon chonnsachadh truagh aca m'an aidmheil ud, agus m'an aidmheil ud eile, is a h-uile fear co fada 'n a bheachd fein ris an fhear eile.

FIONN.—Tha leithid sin ann; ach tha dochas agam gu bheil iad am bicheantas a' togail air an aon steigh, ged tha eadar-dhealachadh baralach eadar riu an cuid a nithe. Cha'n 'eil connsachadh de'n t-seorsa sin 'n ar measg-ne, ach tha ni co mi-chiatach ann; daoine their riut gu bheil iad de chreidimh an aithrichean, de chreidimh a' Mhinisteir, an t-Sagairt, no an Easpuig, nach urrainn innse' cionnus, no c'arson.

PAR.—Tha an leithide sin ann; agus tha e 'n a dhearbhadh nach 'eil creidimh ceart aca. Far nach 'eil meas air an fhearann, cha bhi forbhais mu na criochan. Ach an creid thusa na chuala mis' an diugh, gu bheil còrr is dà fhichead mìle anns a' bhaile so nach 'eil a' dol do Eagluis eadar dà cheann na bliadhna.

FIONN.—Tha mi creideinn gu bheil moran ann gu dearbh a tha gle shuarach mu na gnothuichean sin; ach air a shon sin, is iomad fear, mo thruaigh! nach 'eil a' dol do'n Eagluis, a chionn nach 'eil aige de'n t-saoghal na dhiolas arson aite-suidhe. Cha'n ionann agus sinne. Cha'n fhaigh daoine 's an àite so an t-uisge fein gun a cheannach.

PAR.—Mata, cha'n e sin duinne e. Nam biodh na h-uile goireas eile mar an t-uisge, bha sinn sona dheth. Ach mur urrainn doibh dioladh arson aite-suidhe 's an Eagluis 's an àite so, is urrainn doibh do reir coslais dioladh arson an òil. Chunnaic mi nochd fein, air sraidean Ghlaschu, barrachd grainealachd agus

mi-riaghailt na chunnaic mi riamh a'm dhuthaich. Ciod a their thu ris a so a nis? Ach gheibheadh tusa leithsgeul dhoibh ged a spadadh iad Mairi agad fa chombair do shul.

FIONN.—Marbhaisg air an olc! cha toilleadh bean mo ghraidh sin air neach sam bith. Ach, a ghoistidh, ge nach gabh mis' an leithsgeul anns a' chàs sin, cuimhnich thusa an sluagh anabarrach a tha ann an Glaschu; an saoil thu nam biodh na h-uile Baile beag mosach a th'againne air feadh na Gaeltachd an ceann a chéile, nach iomad mi-riaghailt a chithe' tu? Cha'n e gu bheil iad glan fhalamh dheth mar tha. Tha daoine gle shiobhalt fhad 's nach 'eil iad a' tighinn trasd air a chéile, is cha d'thugainn buidh-eachas doibh. Nach samhach na caoirich fein ag ionaltradh am fad 's a tha farsuingeachd an t-sleibh aca; ach dumhlaich a stigh do'n fhang iad, agus faic mar dh'eireas iad air a chéile: is ceart mar sin na daoine.

PAR.—Sin thu rithist. Cha dean mise bealach nach duin thusa. Ge olc 's a' Bhaile mhor iad, a' bheil iad moran ni's fearr air an duthaich? A' bheil cuimhn' agad co liugha àit' 's an do dhiult iad cuid na h-oidhche dhuinn? An cuimhne leat an trusdar caile a dh'iarr orm mo phathadh a thoirt do'n tobar, agus a' chuinneag lan aice 'n a laimh? Seall mar theab iad an cleoca sgarlaid sin a th'agad, mar gu'm biodh seun ann, fo d'cheann na h-uile oidhche, a ghoid uait. Ma's iad riobainean do phioba, nach do ghoid iad iad? An cuimhne leat idir mar bha iad a' crannadh nan dorsan 's nan uinneagan na h-uile oidhche mar gu'm biodh eagal orra gun d'thigeadh na Frangaich fo

latha, ged a bha madadh mor grannd ac' air slabhruidh aig ceann an tighe, le craos air a' bheist a chuireadh eagal air Ailean nan con fein, ge gaolach mu na coin e. Bi thus' a' bruidhinn, ach m'eudail an duthaich far an co-dheas an oidhche no an latha: agus an àm gabhail mu thamh, suarach co dhiù a tha 'n crann air a chòmhla bhreoite no nach 'eil.

FIONN.—Mata, 's priseil sin fein, tha mi 'g aideachadh.

PAR.—Dh'aidich thu ma dheireadh e, is cha b'ann le d'dheoin—gu dearbh—gu dearbh is tusa sheasas na Goill.

FIONN.—Dh'aidich mi'n fhad ud, ach air a shon sin cha'n aidich mi 'm feasd, nach 'eil moran, moran de dhaoine fiachail cneasd' agus ceanalt' air a' Ghalldachd. Nach b'eireachdail an co-thional a chunnaic thu air an t-sàbaid fa dheireadh, agus da rireadh bu bhlasd' an t-searmoin a fhuair sinn.

PAR.—Tha na daoine tlachdmhor gu leoir, ach arson na searmoin!

FIONN.—Nach do thaitinn i riut? Tuigidh na Gaidheil a nis o gach àite beagan de'n bheurla. Tuigidh tus' i, dh'aon chuid.

PAR.—Cha tuig, Fhionnlaidh, agus is dithis duinn sin, thu fhein agus mise; ged a bha sinn air a' mhachair, cha ruig sinn a leas moit a chur as ar beurla, mar a ni a h-uile peasan a chuir a chas air causair. An saoil thu ged a tha gabhail an rathaid mhoir againn, an tuig sinn searmoin, agus a dh'innse' na fìrinn, cha do choinnich a' bheurla sin riamh mi fathasd a dhruigh air mo chridhe. Tha i maith gu leoir ann an gnothuichibh, ach tha'n tubaist oirre 's a' chrannaig. Ach o'n thainig sinn air an t-seanachas,

nach don' an ceartas a tha sinn a' faotainn a mach air a' Ghalldachd, nach 'eil iad a toirt duinn teagasg 's a' chànuin a thuigeas sinn. Is ard-ladurna a labhras na Gaill mur faigh iad beurla againne, ach feuch cò bheir Gaelic dhuinne, 'n uair theid sinn a mach?

FIONN.—Cha'n ionann idir an dà ghnothach d'a chéile, ach gun an seanachas a leantuinn ni's faide, a' bheil iomradh idir agad air an tuath chneasd' a chunnaic sinn, a h-uile fear dhiubh mar Mhinisteir 'n a theaghlach, co ciallach, stolda; nach ceadaicheadh facal ard no olc sam bith m'an timchioll? An do leig thu air di-chuimhn' an duine beannuichte sin, *Mr. Ponton*, a thug dhuit an leabhar maith sin a th'agad air do shiubhal; agus co liugha earail agus comhairle mhaith a thug e ort am fad 's a bha thu 'n a theaghlach? C'àit' am faigheadh tu a leithid a'd dhùthaich?

PAR.—Tha iad ann, agus tha dochas agam gur ann an lionmhoireachd a bhios iad a' dol. Bha esan 'n a dhuine cneasda, gu dearbh, b'fhearr leam mo shaothair a thoirt dha air a leth-luach, na do dhaoin' eile air an lan-thuarasdal. Mo bheannachd 'n a chuid 's 'n a chuideachd.

FIONN.—Mar sin. 'S mi tha 'n a chomain; ma chuireas mi duine-cloinne am feasd gu Galldachd, 's ann 'n a rathad a stiuras mi iad: na paisdean bochda, 's eigin doibh a bhi as mo shealladh uair no uair-eigin. Thainig sinn air a chéile a nis, a ghoistidh. Tha uainn a bhi cadal. Oidhche mhaith dhuit.

PAR.—Mar sin duit-sa, fhir mo chridhe.

---

## COMHRADH NAN CNOC.

### PARA MOR, FIONNLADH PIOBAIRE, AGUS MOR OG.

FIONN.—Cò tha againn an so, a Pharuig? Mata, is fada o chunnaic mi fein bean uasal a' tearnadh a stigh na Càtha ud roimhe.

PAR.—Tha dà latha uaithe ma chi thu 'n diugh i; tha uait a bhi shuas no bithidh othaisg 's an dris. Cha mhaith a fhreagras an sròl uaine ud am measg na droighinn. Nach dubhairt mi riut? Seall an tràs i. O! lan na beannachd do'n droighinn—'s minic a chuala mi gu'n robh i gun eiseimeil—'s gu dearbh tha mo chead aice.

FIONN.—Ud! Ud! a Ghoistidh, cha dubhairt thu riamh a leithid. A cheart rireadh a tha mi, tha uainn direadh 'n a còdhail.

PAR.—Mata cha d'theid mo chas ged a bhiodh i sniomh an sud gu latha; ach ma tha truas agad di, theirig 's an eadraiginn—eudail—'s tusa dh'amais air a' mhnaoi uasail—tha e coltach gur ann agad fein a tha 'm beachd oirre. 'S e sin thus' a bhith co tric an cuideachd nan uaislean. A' bheil cuimhn' agad air an té d'an do sgrog thu do bhoineid an la a rainig sinn Glaschu?

FIONN.—Falbh! coma leat sin an tràs—cha'n ionann so agus Glaschu—is bean uasal a tha 'n sud, no tha mise meallta.

PAR.—An cuala tus', a Ghoistidh, "Sioda air cabar, 's bithidh e briagh"—sud agad e. Nam bitheadh i sud uasal, bheirinn-sa urram na h-uailse dhi—ach ma tha' feudar sgur de'n ghnothuch. A' bheil thu idir

'g a h-aithneachadh? Nighean bràthar Fhionnlaidh Phiobaire, is nighean peathar Phara Mhoir!! Cha'n 'eil fhios c'àite bheil fear-na-bainnse? ach cluinnidh sinn. Is maith a tha fhios agam an taobh a thug e 'aghaidh an diugh.

FIONN.—'N ann a cheart rireadh a tha thu? Mata, mar thuirt thu fein ris an tailleir ghallda, "is e 'n gille 'n t-aodach"—ach 's i Mor a tha 'n so, co dhiù. Failt ort, a Mhor—bu mhithich dhuit tighinn air do shean eolas.

PAR.—A' bheil thu ann, a Mhor? Bha eagal oirnn gu'n cailleadh tu 'n rusg 's an dris. Cha b'fheaird thu 'n teadhair uaine sin slaoda riut 's a' chàtha dhroigh-inn—theab i cipein a chuir ort.

MOR.—Tha e coltach nach feumadh daoine aodach *decent* sam bith a chur orra 's an duthaich so.

PAR.—Tha iunndrain agads' air a' Ghalldachd, agus air na causairean. Is tus' a dh'fheudas a radh —leis an sgeulachd, Gu'n deach thu air do thuras le brogan paipeir mu d'chasaibh. Cha mhaith a fhreagras na leoban sin 's na sgrìodain. A' bheil fios agad ciod a tha Fionnladh 'n so ag radh? ach gu'm b'fhearr leis gu'n tugadh tu dha stiall de'n riobain sin air son na Pìoba—'s gu'n gleusadh e i air do bhanais a nasguidh.

MOR.—O *Uncle!* is *droll* an duine sibh: bithidh sibh daonnan ri *fun*, 's ri magadh.

PAR.—Bithidh, a Mhor. *Am fasan a bha aig Niall, bha e riamh ris.* Ach an saoil thu, a Ghoistidh, nach 'eil sud gu maith. *Uncle*, ars' ise!! Nach iongantach nach dubhairt i, Mr. *Finlay*, agus Mr. *Peter*, mar thuirt am Bodach Gallda.

FIONN.—Ud, a Pharuig, tha thu tuille 's cruaidh air Moir bhochd, is i air ùr thighinn dachaidh; nach ann is maith leat i labhairt beurla? Ciod a bheireadh daoin' òg gu Galldachd idir mur togadh iad beagan dith.

MOR.—Gu dearbh a dhuine is maith a dh'fhàg sibh e. Abraibh sin—tha e coltach, ma's fior esan, gu'n robh e cho mhaith dhuinn fuireach aig an tigh.

PAR.—Cha'n 'eil fhios agam nach robh cuideachd, a bhuinneag, air doigh no dhà—ach Fhionnlaidh, an saoil thu nach faod daoine Beurl' ionnsachadh gun a Ghaelic a dhi-chuimhneachadh. Labhradh i Beurla is neo-ar-thaing mur cum sinne rithe mar is urrainn duinn—ach is coma leam an cothlamadh mosach, mi-chiatach a tha nis aig a h-uile fear is té air an dà chànuin.

FIONN.—Ciod tha ris a sin, a mhic chridhe, ach an cleachda?

MOR.—Ciod eile, a dhuine, ach an cleachda? An saoil sibh an amais mis' a nis air a Ghaelic?

PAR.—Cha'n amais, mo thruaighe!! Cha'n iongantach sin!! Theid an cleachda mar an duthchas, an aghaidh nan creag. Cha'n iongantach leam idir mar a dh'eirich dhuit. Bha thu tri raidhean air Galldachd, a' cagnadh ablach de Bheurla—'s cha robh thu ach deich bliadhna fichead 's a' Ghaeltachd, a' sgoltadh cainnt t'athar 's do shean-athar. Ach ma chaill thusa, Mhor, do Ghaelic, 's i mo bharail-sa gu'm faod thu radh, mar thuirt a' Chailleach a theab a bruidhinn a chall, 'n uair a chaidil i fa chomhair na greine. "An cnochdan, an cnochdan," ars' ise, gu leodach, "far an do chaill mi mo Ghaelic—is far nach d'fhuair mi mo Bheurla."

FIONN.—Ach cha'n 'eil fhios, a Pharuig, nach 'eil a' Bheurla ni's pailte aig Mor na tha dùil agadsa.

PAR.—Cha'n 'eil fhios nach 'eil—ach chi mi gur h-ann mar is lugha tha aig daoine dhith a's bitheant' a tha i 'n a gurrachdaig mhosaich an uachdar gach sean-achais—direach mar tha'n riomhadh gu leir air an druim—'s ann mar sin a tha Bheurla gu leir daonnan air an teangaidh. Nach feuch an cluinn thu iad air feadh a chéile aig a' mhaighstir sgoile; is fada m'an cluinn. Coma leat—mar thuirt an t-amadan e. *An la bhios sinn ri òrach bitheamaid ri h-òrach—'n uair bhios sinn ri maorach bitheamaid ri maorach.* 'N uair a bhios sinn a' bruidhinn Beurla, bruidhneamaid Beurla; ach an uair a tha sinn a' bruidhinn Gaelic, labhramaid Gaelic. Is don' a fhreagras ad is casag ort fein le d'fheile 's le d'osain, is ceart co mi-chiatach leam fein a' Bheurl' agus a' Ghaelic a bhreachdadh air feadh a chéile. Ach leig seachad e—foghnaidh sud dheth. Tiugainn, a Mhor, direamaid a dh'ionnsuidh an tighe, 's mur tuig thu Gaelic, ni a' bhean do bheatha 's a' Bheurla chruaidh Shasunnaich a's fearr a tha aice.

MOR.—Bha gnothuch beag agam ribh fein agus ri bràthair m'athar an so, is o'n a dh'amais mi oirbh cha bhi mi tadhall gus am pill mi. Bha toil agam direach mo chomhairle chur ribh m'an ghnothuch so tha mi cinnteach a chuala sibh fein a bha mi dol a dheanamh.

PAR.—Direach—Cò b'fhearr gu fiosachd na *Coinneach Odhar?* Bha fios agam fein gur h-ann mar so a bhitheadh—an geall thu gu'n gabh thu comhairle? Is minic a thainig comhairle an righ a beul an amadain—'s nam biodh tus', a Mhor, a bhuinneag, air a' chomh-

airle ma dheireadh a thug mise dhuit, a leanailt, bha thu'n diugh gu socrach cothromach pòsda ri Eoghann Ruadh, is cha'n ann mar tha thu am beul an t-sluaigh, le siochaire de Ghall lachdunn—a'd bhrise'-cridhe do'n bhantraich bhochd a's mathair dhuit; is a'd thamailt do gach aon a bhuineas dhuit.

MOR.—Eoghann Ruadh! thug sibh coimeas domh gu dearbh. Gu dearbh cha'n 'eil farmad agam ris an té a fhuair e. Cha b'ann le leithid a chitht' an cuid-eachd no an clachan mi. Mac an dubh choiteir.

FIONN.—Mac an duine chòir chneasda; ach innis so, a Mhor, Cò b'athair do'n fhleasgach so a tha 'd chois fein? Eudail, b'fhada o chéile crodh laoigh 'ur dà shean-athar, 's mi tha cinnteach.

PAR.—Cha'n 'eil fhios aicese, mo thruaighe, an robh a' chearc a sgriobadh an dunan aig 'athair, no aig a shean-athair, gun tighinn air crodh laoigh. Ach gu dearbh ma bha crodh laoigh aig 'athair, tha bhuil air-san gun do chuir iad an diosg gu maith trà e. Is glas an neul a th'air an deora thruagh—direach mar gu'm faigheadh e ma sgaoil á priosan. Cha'n 'eil fios an aithne dha fein cò a b'athair dha.

MOR.—Is e fein a tha mis' a' dol a phòsadh, is cha'n e athair no mhathair; is ma tha esan gu maith, tha e coltach gur coma mar bha iadsan.

FIONN.—Seadh—an e so e 'n tràs? Cha choma, Mhor, is minic a bha laogh maith aig bò chrotaich, ach air a shon sin, ma's i mart fein a tha mi ceannach, is maith leam i bhi de shiolach maith: is gu cinnteach bu tamailte do t'athair còir a tha sìnt' anns an uir gu'n abradh iad ogha mearlaich ri d'leanabh. Cha'n e air a shon sin nach feud an Gille bhi maith, agus de

dhaoine maithe, ach gu dearbh ma tha, a bhuidheachas sin da fhein, 's cha'n ann duit-sa, a Mhor, a ghabh leis gun eolas gun aithne air fein no air a mhuinntir. Ach a' bheil a bheag idir aige?

PAR.—Innsidh mise dhuit mar tha sin—fhad 's is leir dhomhsa. Tha aige an *Umbrella* riomhach ud a tha fo 'achlais—agus a chasag odhar a tha slaoda r'a dha shlinneig, mar gu'm faiceadh tu sean aodach air stob, no air sgàth ann an eorna—agus mar thuirt an t-oran,

> Gun fhios a bheil 'n a phòca
> Na dh'òladh a deoch slainte.

MOR.—Mur 'eil ceird no storas aige, tha rud a's fearr aige—modh is ionnsachadh, is bheir se e fein as gach cuideachd le ceol is conaltradh.

FIONN.—Tha'n t-ionnsachadh gle mhaith, a Mhor, ach dh'fheumadh an saoghal so beagan deth anns na lamhaibh, co mhaith ris a' cheann. Air son modh dheth—tha e gle mhaith a rithist—ach 's minic a chunnaic mi'n duine bha maith gu thoirt fein á cuideachd, gun robh e mugha 's maith gu chuir fein ann—agus air son ciuil deth—tha e gle thaitneach dhoibh-san a tha 'g a eisdeachd; ach creid thusa mise, cha'n 'eil e ro tharbhach dhasan a tha 'g a chluich—mo chreach, 's ann agam tha fios!

PAR.—Nach abair thu'n sean-fhocal, a Ghoistidh, Cha mhinic a bha moll aig sabhal *Piobaire.* Ach cia air bith mar tha sin, cha'n 'eil dùil agam gu'n dean am fear ud a lòn le binneas a bheoil, no gluasad a mheur am feasd. Mur dean e *Drumair* beag do na *Volunteers,* ma theid iad air an cois a rìs, cha'n 'eil fhios agamsa ciod tuilleadh a tha air a shon—am fearagan bochd.

MOR.—Falbh! cha'n 'eil dùil agam gu bheil e an comain 'ur molaidh, co dhiù. Bha teagamh agaibhse ris na Gaill riamh. Is sibh a bha coimheach riutha. An saoil sibh nach feudar amas air duine maith idir n am measg?

PAR.—Cha'n 'eil, a Mhor, mis' anns a' bharail sin. Feudar amas air daoine còir 'n am measg, agus air daoine fiachail—ach am *fear a ghabhas* leis a' cheud iasg a thig air a dhubhan, cha'n 'eil fhios nach fhaigh e dallag. Agus an té a ghabhas le fear sam bith a thig 'n a tairgse, maith a dh'fhaoidte gu'm faigh i biasd—agus mur d'fhuair thusa biasd, a Mhor, thoill thu e. Ghabh thu leis gun eolas air fein no air a mhuinntir. Gun chomhairle chur ri mathair no cairdean, chuir thu thu fein am beul an t-sluaigh, m'an robh thu 'm beul a' Chleirich—agus ged a chi thu bean is clann a' tighinn air a dheigh an ceann raidhe, mar thachair do'n té a phòs am marsanda mor an uraidh, 's maith an airidh. Is tu fein an oinseach bhochd shocharach mar bha thu. Sin agad sin. Gabh 's an t-sroin no 's a' chluais e. Ach thoir ort, ruig an tigh—ma tha na mnathan 'n an abhaist, theid iad ni's faide a'd leithsgeul na theid sinne.

MOR.—Mata, olc mhaith 's mar rinn mise, tha mi 'm barail nach b'uilear dhoibh sin—is gabhaidh mi 'ur comhairle an fhad so, co dhiù—gu'n robh maith gaibh air son 'ur caoimhneis.

FIONN.—Dh'fhalbh i, a Ghoistidh—'s cha'n 'eil i toilichte, ach bitheadh aice—rinn thu cheart chòir beagan de'n fhirinn innse' dhi; ach ciod am maith a ni e—tha i nis am beul an t-sluaigh, agus cia air bith mar tha'n Gall, feumaidh i bhi gabhail leis.

PAR.—Feumaidh, feumaidh, cha'n 'eil ach an suain-

eadh an luib a chéile, 's e sin ma chi am ministeir iomchuidh sin a dheanamh; is cha'n 'eil fios agam cuideachd.

FIONN.—Ach an saoil thu, a Ghoistidh, nach feumar sealltainn orra. Ged a bha i fein socharach, 's i nighean a h-athar 's a mathar i, is feumar cuideachadh leatha.

PAR.—Nach e sin, a mhic chridhe, a' chomhairle bha dhìth oirre. Tha teann air tuarasdal leth bhliadhna crochte r'a dà chluais; 's ciod a nis a theid 'n a beul. Ach nam bu ghille measail a bha i faotainn, cha bu ghearan sin, ge b'e àit' as an d'thigeadh e. Ach an siochaire beag lachdunn. 'S mor leam, ge beag e, amhach circe shìneadh air a shon—'s gun fhios cò e.

FIONN.—Cha'n 'eil atharrach air a nis, ach an dreach a's fearr a chuir air a' ghnothuch. Ach gu dearbh ge nach abhaist domh mo chlann a leigeil gu banais, leigidh mi'n sud iad. Ma tha mothachadh aca bheir sud an sùilean doibh. Tha mi air m'oillteachadh an leigeil as mo shealladh, gun fhios nach eirich tubaist doibh.

FIONN.—Ma shaoileas tu gu'n dean e feum trus a h-uile nighean 's an duthaich ann; ach cha dean—cha'n 'eil annt' ach na dall-chuileinean thall 's a bhos. Ach coma—mur seall iad rompa, seallaidh 'n an déigh; ach tiugainn a dh'fheuch ciod a ghabhas deanamh; 's gu dearbh 's beag a tha de shunnd bainns' orm,

An oidhch' a rinn iad a banais,
'S truagh nach i 'n fharaire bh'ann.

PAR.—Thachair e dhomh, ach cha'n 'eil atharrach air.

A Mhòr! a Mhor! mo thruaighe bhochd! cha robh thu riamh 's an dris gus a nis.

FIONN.—Tha e coltach, ach mar thuirt *Iain amadan* e, 'n uair a ghabh e air fein, Co air a rinn thu sin? Ort fein, a ghraidh. 'S i fein a dhiolas air, air a cheann fa dheireadh, ged a thug i tamailt dhuinne 's a' cheud dol a mach.

---

## LITIR O'N BHUIRDEISEACH BHAN.

**[This extract is understood to have been written by the late Mr. Lachlan Maclean, merchant in Glasgow. Mr. Maclean contributed several papers to the Gaelic publications of his day. He was the author of *Adam and Eve, History of the Celtic Language,* etc. The reader of these books will probably say that Mr. Maclean was not a scientific linguist. That he was master of a happy style in Gaelic prose, the following extract fully proves.]**

A DHUIN' uasail urramaich,

Fhuair mise moran litrichean o'n Ghaeldachd, mar fhuair iomad aon a bharrachd orm, ag iarraidh orm cunntas a chur dhachaidh m'an DINNEIR mhoir Ghaelaich a bha againn o chionn ghoirid ann an Glaschu, a chum urram a chur air an *Teachdaire Ghaelach.* Smuaintich mi nam biodh sibhse co maith is cead a thoirt domh fios-freagradh a chur 's an Teachdaire, gu'm b'e an doigh a b'fhearr chum fios a thoirt doibh air fad mu'n chuis; agus ged a tha'n litir a leanas ro fhada, tha dochas agam gu'n d'thoir sibh àite dhi, oir creidibh mise, tha moran d'ar luchd-duthcha ro dheigheil air cunntas fhaotainn air codhail a thug toil-inntinn co mor do 'ur cairdean lionmhor; agus ged a bhiodh iad deich uairean ni bu lionmhoire na tha iad, cha bhiodh 'n am measg gu leir fear eile a's deothasaiche no 'ur Seirbhiseach dileas,

AM BUIRDEISEACH BAN.

A Ghoistidh Ghaolaich,

Fhuair mi do litir—'s e b'aill leam a radh, fhuair do litir mise, anns a' cheart àite chuir thu air a cul;—agus a nis feuchaidh mi a freagairt mar is fearr a's urra dhomh. Bha mi da rireadh aig an dinneir mhoir

air an cuala tu iomradh anns na Paipeiribh naidheachd —agus ged a chosg e dhomh mo thri-tastain-deug agus mo shé sgillean, cha'n 'eil mo shùil 'n a dheigh. Feuchaidh mi nis ri cunntas a thoirt duit m'an Choinneamh so mar is fearr a's urrainn domh—ach 's eigin duit mo leithsgeul a ghabhail ge nach dean mi so ach air doigh ro chearbach.

Shuidh sinn sios dlu do chuig fichead fear, mu chuig uairean an deigh mheadhon la, ann an seomar a bha air a dheanamh an dara cuid air son na cuideachd, no a' chuideachd air son an t-seomair; oir cha chumadh e fear eile os cionn na bh'ann. Cha'n fhaca mise cuideachd cosmhuil riu riamh, agus is dòcha nach faic —air son bìdh is dibhe, mur robh pailteas ann agus eireachdas, cha'n fhiosrach mise ciod ris an abair daoine pailteas no eireachdas.

Bha priomh Cheannard ard Oil-thigh Ghlaschu aig ceann a' Bhuird, air ardachadh os cionn chàich, mar Cheann-suidhe na cuirme—Duin' uasal tlachdmhor eireachdail, co aoidheil, shuilbhearra, fhiughantach 's a chunnaic mi riamh air ceann buird—agus an t-urram dha gu smachd a chumail air cuideachd. Bha Duin' uasal measail aig deireadh a' bhuird, fior Ghael, mar dh'innseadh dhomhsa—agus bha Cinn-stuic eile an sud 's an so, m'an cuairt air a' bhord, daoine ris an robh curam na cuideachd agus riaghailtean a' bhuird an earbsa. Cha robh moran seanachais ann am feadh 's a mhair an itheannaich. Bha a h-uile fear a' dinneadh a stigh mar a b'fhearr a b'urrainn da, agus a' deanamh a dhichill chum luacha-peighinn a bhi aige —agus mur d'fhuair iad sin, orra fein biodh a' choire—a dh'aon chuid cha robh di annlainn orra—bha am

fion dearg agus geal a' cur nan smuid diubh m'an bhord—a h-uile fear mar shluigeadh e làn a bheoil, a' gogadh a chinn ri fear eile; b'e so an comharradh gu'n robh toil aige fion òl leis. 'S ann an sin a bha gogadh nan ceann! mar gu'm biodh sgaoth thunnagan fa chomhair a chéile. An gabh thu fion leamsa, ars' an dara fear? Gun teagamh, ars' am fear eile. Is ann an sin a bha'n odhail—seachad so—h-ùg air, fheara!

Faidheoidh thainig crioch air an itheannaich, agus bu mhithich dhi—mhùth mi fein air leth-dusan trinnseir o'n a shuidh mi. Thugadh buidheachas—agus bha gach gloine lan. Deoch-slaint' an Righ, ars' an t-Uachdran air ceann a' bhuird, le guth a dh'fhoghnadh do Cheannard airm—thugamaid, ars' esan, urram do'n Righ. Leis a so, a mhic chridhe, thòisich an othail—sheas gach duine, chaidh gach gloine m'an ceann, agus thogadh an iolach! *Sud ris—sud ris,* arsa gach fear—*nis—nis—nis*—agus thog iad an sin caithream shuilbhearra a theab mo bhodhradh. Ciod e so? a deir mise ri Coinneach Ruadh, a bha lamh rium? Am fasan, a deir esan. Ro mhaith, arsa mise! Shuidh iad an deigh sin, a tharruing an analach, agus bha sìth ann car tamuill. Dh'òladh an deigh sin deoch-slainte na Ban-righ leis an uinich cheudna—an sin Cabhlach agus Feachd na Rioghachd—a' Pharlamaid—agus gnothaichean sàmhach socrach de'n t-seorsa sin—rinneadh so uile gu ciatach reidh mar is abhaist duinn fein a dheanamh. Thòisich iad an sin ri seanachas agus ri conaltradh; a h-uile fear a' sniomh as an fhear eile mar a b'fhearr a b'urra dha. Tha so, arsa mise ri Coinneach, mar bu chòir dha bhith; tha'n stairirich ghrannd ud seachad. Air t'athais,

arsa Coinneach. Mar thubhairt b'fhior; ann am meadhon an t-seanachais, dh'eirich Ceann-suidhe na cuirme, le slachdan beag fiodha 'n a laimh, leis an tug e dairearach chruaidh sgairteil air a' bhord. Fhreagair an t-uasal a bha aig ceann shios a' bhuird e, le dairearach eil' a bhualadh, agus le seasamh mar rinn an t-uachdran. Bha gach duine 'n a thosd; chluinneadh tu anail na luch. Ciod e so, a deir mise, ri Coinneach? Cuisd! arsa Coinneach. Labhair Ceann-suidhe na cuideachd an sin gu socrach reidh, agus 's ann da a b'aithne. So, ars' esan, a dhaoin' uaisle, deoch slainte nach diult sibh. Labhair e 'n sin gu fonnmhor suidhichte m'an Ghaeltachd, mu ar monadhan farsuing, agus ar srathan seasgair; mhol e na Gaeil, agus gach ni a bhuineadh dhoibh: cha robh monadh no srath, no coille no doire, no caol no eilean nach do mhol e; labhair e mu ar beanntan arda, agus mu ar glinn iosail; mu gharthaich ar cuanta mora, is mu bhoichead ar lochain shamhach fhior-uisge; mhol e gach creag agus garbhlach, agus am badan ceo a dh'iathas m'an timchioll. Thug e iomradh air ar n-orain, is air ar ceol, ar saighdeirean agus ar cinn-fheadhna, agus ma's e nuallan na pioba moire, cha do dhi-chuimhnich an duin' eireachdail! Las mo chridhe le aoibhneas. Dh'fhiosraich mi m'fheoil ag eiridh air mo chnamhaibh. So, ars' esan, *Tìr nam Beann, nan Gleann, 's nam Breacan!*

A mhic chridhe! ciod a th'agad air, ach nach cuala mise riamh stairirich agus iolach ghairdeachais cosmhuil ris an aon a thug iad air an àm so? An uair a thainig sìneadh air an othail so, thug an slachdan beag fead eile air a' bhord. Cha robh smid á beul. 'S e 'n slachdan beag an gille, arsa mise ri Coinneach.

Cuisd! arsa Coinneach Ruadh. A dhaoin' uaisle, a deir an t-uachdaran, C'arson a thainig sinn an so a nochd? Cha ruig mi leas innse' dhuibh, so deoch slaint' an Fhir sin a tha cur a mach an *Teachdaire Ghaeleich.*

*Sud ris* "An la a chi 's nach fhaic." Thòisich a' ghlaodhaich mhor a rìs—na h-uile fear a' rànuich mar a b'fhearr a b'urrainn da, a' breabadh nan cas, agus a' bualadh a' bhuird. Bha gach fear 'n a sheasamh ach aon duine truagh a chunnaic mi 'n a ghuraig bhronaich ri taobh an Uachdrain,—a cheann glas air a' bhord mar gu'm biodh e thairis le deoch—no tubaisd air chor-eigin air. 'N uair thog e a cheann bha aodann co bàn ri aogas duine mhairbh. Cò e am bodach glas ud, a deir mise ri Coinneach? Cha d'òl e 'n deoch slainte—is ann air a tha 'n droch neul, an duine truagh! Stad beag, arsa Coinneach—chi thu an tiota cò e. An uair a bha a' ghlaodhaich seachad dh'eirich e,—ach cò bha'n so ris an robh mis' a' gabhail truais, ach mo charaid an *Teachdaire* e fein. Cha d'aithnich mi e, is cha b'ioghna sin, cha robh mi mar urchair gunna dha. Dh'eirich e, ach ma dh'eirich—thòisich an upraid—marbhaisg orra, a deir mise, ri Coinneach, nach bitheadh iad samhach. Bi d'thosd! arsa Coinneach, so am fasan. An e, arsa mise? Thòisich mo charaid an *Teachdaire*—ach ma thòisich esan, bhuail iadsan. Chrom e cheann. Nach narach e, arsa mise ri Coinneach? An e sin do bharail, arsa Coinneach? Tha e co moiteil air a' cheart àm ri aon bhean-bainnse a sheas riamh an lathair ministeir. Leig thusa leis—thig e as a' phaiseanaich naire ud a thiota—agus mar thubhairt b'fhior. Thòisich e gu

malda narach—cò ach esan? Cha leaghadh an t-ìm 'n a bheul. Cha 'n 'eil fios agam, a dhaoin' uaisle, a deir e, ciod is urra dhomh a radh—thug e tuisleadh no dhà, mar dheanadh each crubach 's an dol a mach—ach mar ghabh e teas, agus mar chaidh e fo shiubhal, chuir e dheth gu h-innich. C'àite nis a' bheil an naire, arsa Coinneach Ruadh? Nach dubhairt mi riut? Sud e an impis sgaineadh le moit. Labhair e gu maith, agus gu ro mhaith. Thug e dhoibh eachdraidh na Gaeldachd o laithibh Fhinn mhic Cumhaill. Labhair e mu sgoilibh agus mu Eaglaisibh. Mu dhaoin' a rinn maith d'ar duthaich anns na linntibh a dh'fhalbh, agus anns an àm a tha lathair. Labhair e mu thogradh nan Gael gu foghlum fhaotainn, agus mu iomad ni nach urrainn domh a chur sios. Ma rinn an Teachdaire Gaelach riamh maith, ars' esan, ma thug e riamh toileachas-inntinn no fiosrachadh seachad, a bhuidheachas sin dhasan a thainig an nochd á Duneideann a chuir urram air a' chodhail so—a bhuidheachas uile, ars' esan, do Charaid nan Gael—agus do charaid mo chridhe a tha 'n nochd 'n a shuidhe an so dlù dhomh, Priomh uachdran ard Oil-thigh Dhuneideann, an t-Ollamh urramach, *Deorsa H. Baird*—neach a dh'fhuiling barrachd saothair, agus a chosg barrachd d'a mhaoin fein air son maith ar duthcha, na rinn aon duine eile a tha 'n nochd air aghaidh an t-saoghail. Caraid, deir esan (is e 'g amharc an aodann an duine chòir), a choisinn ainm air feadh na Gaeldachd a luaidhear le cliu an deigh dhuinne agus do chlann ar cloinne bhi air tuiteam gu h-uir. Seadh, ars' esan, is e togail a ghuth, caraid a choisinn ainm a luaidhear le taing-

ealachd gus an tig an la sin anns am freagair Mac Talla nan Creag osna bhàis na Gaelic am measg gharbh-laichean ar Duthcha!

Bha sùil gach fir air a' Bhodach chòir—thòisich a' bhasbhualaich 's a' ghlaodhaich—agus tharruing an Teachdaire 'anail. 'N uair a shìn air an toirm—chriochnuich e na bha aige r'a radh, le mìle, agus mìle taing a thoirt dhoibh, a' gealltuinn nach di-chuimhnich-eadh e gu latha a bhàis an t-urram a chuir iad air. Leig a' chuideachd dairearach ùr, agus shuidh e. Tha sud, arsa mise, ri Coinneach, seachad; cha 'n 'eil e co narach 's a shaoil mi. Nach dubhairt mi riut? arsa Coinneach.

An deigh faochadh beag, bhuail an slachdan a rìs. Am fear nach òl an deoch-slainte so, arsa Ceann-suidhe na Cuideachd, cha Ghael e—cha'n Albannach e. So, ars' esan, an t-Ollamh *Baird*, a chuir urram air a' choinneamh so, le tighinn an nochd, a dh'aon obair, á Duneideann a chumail na codhail. Thog a' chuid-eachd air bonn mar bu nòs—'s ann an sin a bha 'n othail. Dh'eirich an duine còir—duine co aoidheil coslas 's a chunnaic mi riamh—a chiabhan aosda co geal ris a' chanach. Ma mhol càch esan, neo-ar-thaing mur do mhol esan iadsan. B'e so cleachda na cuideachd; "mol thusa mise, is molaidh mis' thusa." Ma labhair càch gu maith, labhair esan deich uairean ni b'fhearr—cha chuala tu riamh a leithid—bha sinn an dara uair an impis caoineadh, le bhriathra ciuin gradhach, caoimh-neil, agus air an ath mhionaid, bha sinn a' call ar lùis le gaireachdaich. Cha do thachair a choimeas riamh orm. Choisinn e urram na h-oidhche thairis orra gu leir. Nach e'n gille am Bodach mor, arsa mise ri Coinneach? Dh'òladh an deigh sin Luchd-riaghlaidh

a' bhaile mhoir. Dh'eirich ard Uachdran Ghlaschu a thoirt taing dhoibh; duine taiceil, laidir, grunndail, tuigseach. Bha slabhruidh òir m'a mhuineal, agus bonn mor òir, dà leud mo bhoise air 'uchd air an robh gearradh-arm no suaicheantas a' Bhaile mhoir air an deargadh. Mhol esan an Teachdaire mar rinn càch. A' bheil Gaelic aige? arsa mise ri Coinneach. Cha 'n 'eil facal, a deir Coinneach. An Gille! arsa mise! Cò bha'n a shuidhe ri taobh an Teachdaire ach Tighearna Cholasaidh. Is mi a dh'aithnich a cheann glas. Dh'òl sinn a dheoch slàinte le h-anabharr sodain. Bha mi ro thoilichte leis an doigh air an do fhreagair e. Bha iad 'n a dheigh so ag eirigh an sud 's an so, a' losgadh o thaobh gu taobh. Cha b'aithne dhomh fear as an fhichead diubh—is cha b'fhearr Coinneach Ruadh na mi fhein. Cò, arsa mise, tha nis air a bhonn? Duin' uasal eireachdail a bha toirt duinn deoch-cuimhneachain TRIATH GHART. Sud, a deir esan, fior Ghael. 'S ann aig' a tha sugradh a' ghnothaich, agus cha b'e cheannach a rinn e—mac an deagh athar—an Sgiathanach uasal o Shrath-mhic-Ionmhuinn. Cha chuala mi ré na h-oidhche briathran a b'fhearr a thaitinn rium na a' chainnt a chleachd *Ceann-uidhe na cuirme,* an toirt duinn deoch cuimhneachain nan daoine mor' agus maithe, a dh'eadartheangaich na Sgriobtuire do'n Ghaelic—chaochail iad gu leir, a deir esan, ach tha an cuimhne mar dhearrsa na greine air tìr nam beann.

An deigh iomadh seanachas, agus iomadh slaint' a dhi-chuimhnich mi, thug Uachdran na cuideachd seachad deoch-slainte na muinntir sin a bha cuideachadh leosan a bha cur a mach an Teachdaire Ghaelaich.

Tha cuid diubh an so a lathair. Dh'òladh so le furan —chaidh fuaim an aigheir a mach feadh an t-seomair, agus mar bu dual fhreagair Mac-talla. Cnapairneach laidir, taiceil, de dh'fhior Ghael, a mhuinntir Eilein Chola, mar chuala mi; agus air m'fhacal fìrinneach chuir e dheth gu deas.

Dh' fheuch *Sealgair* a bha 's a' chuideachd ri stad a chur air—ach bha co maith dha oidhirp a thoirt air an t-sruth a philleadh air a Bhun-dubh. Sheas a' chuideachd le Mac-talla, agus an urram sin da. Thug e dhuinn Greugais is Laidiunn agus Eabhra—agus dhearbh e gu riochdail gu'm b'i a' Ghaelic mathair gach aon diubh. Tha sibh an sin, a dhaoin' uaisle, thuirt esan, luchd riaghlaidh a' bhaile mhoir so, agus uachdarain Oil-thighean na duthcha, agus ge dana do Ghael bochd mar a ta mise a bheul fhosgladh, cha'n urrainn mi an cothrom so leigeil seachad gun bheagan de na tha 'm bheachd a labhairt. Ciamar, a deir esan, a tha e tachairt gu bheil baigh co mor agaibh ris gach cànuin eile 'n ar n-Ard-thighibh foghluim, agus gu bheil sibh co suarach m'an Ghaelic? Cha chuir sibh a mach Ministeir a tha cearbach 's na cànuinibh sin, ge nach faic mi gu bheil moran feum annta. Cha d'thugadh sibh comas searmonachadh do h-aon diubh sin a thuislicheadh air facal beurla—ach leigidh sibh troimh 'ur lamhaibh gach la, Ministeirean Gaelach, aig a' bheil ri labhairt ris na mìltean, agus gun fhacal de Ghaelic nam beann 'n am beul—"ach cuid di 'n a Gaelic agus pairt di 'n a Beurla," nach b'urrainn na daoine bochd eisdeachd gun ghrain agus anntlachd. Cha dean so cùis ni's faide, ars' esan.

Thug e dhoibh gu deas. Mo bheannachd ort, a deir

a' bhaile mhoir. Dh'eirich ard Uachdran Ghlaschu a thoirt taing dhoibh; duine taiceil, laidir, grunndail, tuigseach. Bha slabhruidh òir m'a mhuineal, agus bonn mor òir, dà leud mo bhoise air 'uchd air an robh gearradh-arm no suaicheantas a' Bhaile mhoir air an deargadh. Mhol esan an Teachdaire mar rinn càch. A' bheil Gaelic aige? arsa mise ri Coinneach. Cha 'n 'eil facal, a deir Coinneach. An Gille! arsa mise! Cò bha'n a shuidhe ri taobh an Teachdaire ach Tighearna Cholasaidh. Is mi a dh'aithnich a cheann glas. Dh'òl sinn a dheoch slàinte le h-anabharr sodain. Bha mi ro thoilichte leis an doigh air an do fhreagair e. Bha iad 'n a dheigh so ag eirigh an sud 's an so, a' losgadh o thaobh gu taobh. Cha b'aithne dhomh fear as an fhichead diubh—is cha b'fhearr Coinneach Ruadh na mi fhein. Cò, arsa mise, tha nis air a bhonn? Duin' uasal eireachdail a bha toirt duinn deoch-cuimhneachain TRIATH GHART. Sud, a deir esan, fior Ghael. 'S ann aig' a tha sugradh a' ghnothaich, agus cha b'e cheannach a rinn e—mac an deagh athar—an Sgiathanach uasal o Shrath-mhic-Ionmhuinn. Cha chuala mi ré na h-oidhche briathran a b'fhearr a thaitinn rium na a' chainnt a chleachd *Ceann-uidhe na cuirme*, an toirt duinn deoch cuimhneachain nan daoine mor' agus maithe, a dh'eadartheangaich na Sgriobtuire do'n Ghaelic—chaochail iad gu leir, a deir esan, ach tha an cuimhne mar dhearrsa na greine air tìr nam beann.

An deigh iomadh seanachas, agus iomadh slaint' a dhi-chuimhnich mi, thug Uachdran na cuideachd seachad deoch-slainte na muinntir sin a bha cuideachadh leosan a bha cur a mach an Teachdaire Ghaelaich.

Tha cuid diubh an so a lathair. Dh'òladh so le furan —chaidh fuaim an aigheir a mach feadh an t-seomair, agus mar bu dual fhreagair Mac-talla. Cnapairneach laidir, taiceil, de dh'fhior Ghael, a mhuinntir Eilein Chola, mar chuala mi; agus air m'fhacal fìrinneach chuir e dheth gu deas.

Dh' fheuch *Sealgair* a bha 's a' chuideachd ri stad a chur air—ach bha co maith dha oidhirp a thoirt air an t-sruth a philleadh air a Bhun-dubh. Sheas a' chuideachd le Mac-talla, agus an urram sin da. Thug e dhuinn Greugais is Laidiunn agus Eabhra—agus dhearbh e gu riochdail gu'm b'i a' Ghaelic mathair gach aon diubh. Tha sibh an sin, a dhaoin' uaisle, thuirt esan, luchd riaghlaidh a' bhaile mhoir so, agus uachdarain Oil-thighean na duthcha, agus ge dana do Ghael bochd mar a ta mise a bheul fhosgladh, cha'n urrainn mi an cothrom so leigeil seachad gun bheagan de na tha 'm bheachd a labhairt. Ciamar, a deir esan, a tha e tachairt gu bheil baigh co mor agaibh ris gach cànuin eile 'n ar n-Ard-thighibh foghluim, agus gu bheil sibh co suarach m'an Ghaelic? Cha chuir sibh a mach Ministeir a tha cearbach 's na cànuinibh sin, ge nach faic mi gu bheil moran feum annta. Cha d'thugadh sibh comas searmonachadh do h-aon diubh sin a thuislicheadh air facal beurla—ach leigidh sibh troimh 'ur lamhaibh gach la, Ministeirean Gaelach, aig a' bheil ri labhairt ris na mìltean, agus gun fhacal de Ghaelic nam beann 'n am beul— "ach cuid di 'n a Gaelic agus pairt di 'n a Beurla," nach b'urrainn na daoine bochd eisdeachd gun ghrain agus anntlachd. Cha dean so cùis ni's faide, ars' esan.

Thug e dhoibh gu deas. Mo bheannachd ort, a deir

mise; gabhadh iad sud; 's ann ad bheul tha'n fhìrinn. 'S mi bha thall 's a chunnaic e. Shuidh Mac-talla, is thug sinn dairearach dha; ruisg air mo bhasaibh a' toirt urram dha, oir thuig mi nis gur h-ann am meud na stairirich a bha'n t-urram. Dh'eirich fear is fear 'n a dheigh so. Loisg iad air a chéile o thaobh gu taobh de'n bhord; cha robh ann ach clach os cionn cloich Mhic-Leoid. Ghabhadh e seachduin dhomh a chur sios na chuala mi. Thug òganach tlachdmhor nach b'aithne dhomh, a mhuinntir Thobar-mhoire, mar chuala mi, dhuinn oran m'an d'fhag mi a' chuideachd, agus 's ann da fein a b'aithne sin a dheanamh; cha chuala mi riobhaid idir bu bhinne. Dhealaich a' chuid bu lionmhoire de'n chuideachd gu maith tràthail; ach chuala mi gu'n robh buidheann bheag thaghta de dh'fhior Ghael, de Ghillean an fhéilidh, a shuidh ri guaillibh a chéile beagan ni b'fhaide, agus an t-uasal Sgiathanach o Shrath Mhic Ionmhuinn air ceann a' bhùird. Cha'n 'eil mi cinnteach c'uin a sgaoil iad so; ach air leam gu'n cuala mi, an deigh mo cheud chadail, is mi ann an seomar dlu dhoibh, am Muileach còir a' togail orain eile. Criochnaichidh mi an litir so, le h-aon de na h-orain a sheinn e a thoirt dhuit ann an cainnt ar duthcha fein; agus d'a rireadh, ged a tha'n sneachd an nochd air an raon, rachainn mìle no dhà air chéilidh g'a eisdeachd uaithe.

Slan leat, fhir mo ghaoil,
Is mi do charaid dileas,
AM BUIRDEISEACH BAN.

---

## AN TALLA 'M BU GHNATH LE MAC-LEOID.

[Mary Macleod, or *Mairi-ni'n-Alasdair Ruaidh*, as she is usually called, was born in Harris about the middle of the sixteenth century. She passed her long life as nurse in the family of Macleod of Macleod. Some of her songs were first printed in Ranald Macdonald's collection in 1776. The genuineness of the songs attributed to her has never been questioned; and she has always been a favourite poetess among Highlanders.]

RIGH! gur muladach tha mi,
'S mi gun mhire gun mhanran,
Anns an talla 'm bu ghnath le Mac-Leoid.

Tigh mor macnasach, meaghrach,
Nam macaibh 's nam maighdeann,
Far 'm bu tartarach gleadhraich nan còrn.

Tha do thalla mor priseil,
Gun fhasgadh gun dion air,
Far am faca mi 'm fion bhi 'g a òl.

Och! mo dhiobhail mar thachair,
Thainig dìl' air an aitreabh,
'S ann a's cianail leam tachairt 'n a còir.

Chi mi chliar is na dàimhich,
A' treigsinn na fardaich,
O nach eisd thu ri failte luchd-ceoil.

A Shir Tormad nam bratach,
Fear do dheilbh-sa bu tearc e,
Gun sgeilm a chuir asad no bòsd.

Fhuir thu teist is deagh urram,
Ann am freasdal gach duine,
Air dheiseachd 's air uirigioll beoil.

Leat bu mhiannach coin lughmhor,
Dol a shiubhal nan stuc-bheann,
'S an gunna nach diultadh r'a h-òrd.

'S i do lamh nach robh tuisleach,
Dol a chaitheadh a' chuspair,
Le d'bhogha cruaidh, ruiteach, deagh-neoil.

Glac throm air do shliasaid,
An deigh a snaidheadh gun fhiaradh,
'S barr dosrach de sgiathan an eoin.

Bhiodh céir ris na crannaibh,
Bu neo-eisleanach tarruinn,
'N uair a leumadh an t-saighead o d'mheoir.

'N uair a leigte' bho d'laimh i,
Cha bhiodh oirleach gun bhathadh,
Eadar corran a gaine 's an smeoirn.

'N am dhuit tighinn gu d'bhaile,
'S tu bu tighearnail gabhail,
'N uair shuidheadh gach caraid mu d'bhòrd.

Bha thu measail aig uaislean,
'S cha robh beagan mar chruas ort,
Sud an cleachdadh a fhuair thu t'aois òig.

Gu'm biodh farum air thaileasg,
Agus fuaim air a' chlarsaich,
Mar a bhuineadh do shar mhac Mhic-Leoid.

Gur h-e b'eachdraidh 'n a dheigh sin,
Greis air uirsgeul na Feinne,
'S air cuideachda cheir-ghil nan cròc.

## LUINNEAG MHIC-LEOID.

'S MI 'm shuidh' air an tulaich,
Fo mhulad 's fo ioma-cheist;
'S mi coimhead air Ile,
'S ann de'm ioghnadh 's an àm so.
Bha mi uair nach do shaoil mi,
Gus 'n do chaochail air m'aimsir,
Gu'n tiginn an taobh so,
A dh'amharc Dhiura is Sgarba.

I h-urabh ò, i h-oiriunn ò,
I h-urabh ò, i h-oiriunn ò;
I h-urabh ò, h-ogaidh hŏ-ro,
H-i-rì-ri rithibh h-ŏ-i ag ò.

Gu'n tiginn an taobh so,
A dh'amharc Dhiura is Sgarba:
Beir mo shoraidh do'n duthaich,
Tha fo dhubhar nan garbh-bheann,
Gu Sir Tormod ùr, allail,
Fhuair ceannas air armailt;
'S gu'n caint' anns gach fearann,
Gu'm b'airidh fear t'ainm air.

Gu'n caint' anns gach fearann,
Gu'm b'airidh fear t'ainm air;
Fear do chéille, 's do ghliocais,
Do mhisnich, 's do mheanmainn,
Do chruadail, 's do ghaisge,
Do dhreach, is do dhealbha;
Agus t'òlachd is t'uaisle,
Cha bu shuarach r'a leanmhuinn.

Agus t'òlachd is t'uaisle,
Cha bu shuarach r'a leanmhuinn,
Dh'fhuil direach righ Lochlainn,
B'e sid toiseach do sheanachais;
Tha do chairdeas so-iarraidh,
Ris gach Iarla tha 'n Albainn;
'S ri uaislean na h-Eireann,
Cha bhreug, ach sgeul dearbht' e.

'S ri uaislean na h-Eireann,
Cha bhreug, ach sgeul dearbht' e;
A mhic an fhir chliuitich,
Bha gu fiughantach ainmeil,
Thug barrachd an gliocas,
Air gach Ridir bha 'n Albainn;
Ann an cogadh 's an siochaint,
'S ann an dioladh an airgid.

Ann an cogadh 's an siochaint,
'S ann an dioladh an airgid;
'S beag an t-ioghnadh do mhac-sa,
Bhi gu beachdail mor, meanmach;
Bhi gu fiughant', fial, farsainn,
O'n a ghlac sibh mar shealbh e,
Clann Ruairidh nam bratach,
'S e mo chreach-sa na dh'fhalbh dhiu.

Clann Ruairidh nam bratach,
'S e mo chreach-sa na dh'fhalbh dhiu;
Ach an aon fhear a dh'fhuirich,
Nir chluinneam sgeul marbh ort;
Ach eudail de dh'fhearaibh,
Ge do ghabh mi bh'uait tearbadh,

Fhir a' chuirp a's glan cumadh,
Gun uireasbhuidh dealbha.

Fhir a' chuirp a's glan cumadh,
Gun uireasbhuidh dealbha,
Cridhe farsainn, fial, fearail,
'S maith thig geal agus dearg ort;
Sùil ghorm a's glan sealladh,
Mar dhearcaig na talmhuinn;
Lamh ri gruaidh ruiteach,
Mar mhucaig na feara-dhris.

Lamh ri gruaidh ruiteach,
Mar mhucaig na feara-dhris,
Fo thagha na gruaige,
Cul dualach nan cama-lub;
Gheibhte' sid ann ad fhardaich,
An caradh air ealachainn,
Miosair is adharc,
Agus rogha gach armachd.

Miosair is adharc,
Agus rogha gach armachd,
Agus lanntainnean tana,
O'n ceannaibh gu 'm barra-dheis;
Gheibhte' sid air gach slios dhiu,
Isneach is cairbinn,
Agus iubhair chruaidh, fhallain,
Le 'n taifeidean cainbe.

Agus iubhair chruaidh, fhallain,
Le 'n taifeidean cainbe,
Is cuilbheirean caola,
Air an daoiread gu'n ceannaicht' iad;

Glac nan ceann liobhta,
Air chur sios ann am balgaibh,
O iteach an fhìr-eoin,
'S o shioda na gailbheinn.

O iteach an fhir-eoin,
'S o shioda na gailbheinn;
Tha mo chion air a' churaidh,
Mac Mhuire chur sealbh air,
'S e bu mhiannach le m'leanabh,
Bhi 'm beannaibh na seilge,
Gabhail aighear na frithe,
'S a' dìreadh nan garbh-ghlac.

Gabhail aighear na frìthe,
'S a' dìreadh nan garbh-ghlac,
A' leigeil nan cuilein,
'S a' furan nan seana-chon;
'S e bu deireadh do'n fhuran ud,
Fuil thoirt air chalgaibh,
O luchd nan céir geala,
'S nam falluinnean dearga.

O luchd nan céir geala,
'S nam falluinnean dearga,
Le d'chomhlain dhaoin' uaisle,
Rachadh cruaidh air an armaibh;
Luchd aithneachadh latha,
'S a chaitheamh na fairge,
'S a b'urrainn a seoladh,
Gu seol-ait' an tarruingt' i.

---

## ORAN AIR CRUNADH RIGH TEARLACH II.

[John Macdonald, or *Iain Lom*, as the Highlanders call him, belonged to the family of Keppoch, and lived in Lochaber during the greater part of the seventeenth century. He was of age to act as guide to Montrose's army on the eve of the battle of Inverlochy in 1645; and he lived to sing the victory of his countrymen at Killiecrankie in 1689. He was a man of great moral courage, though tradition relates that he was deficient in physical courage. He was a keen Jacobite; and, it is said, a pensioner of Charles II. Some of his poems were printed by Macdonald in 1776, and in subsequent collections; but most of his compositions are lost.]

Mi 'n so air m'uilinn,
An ard ghleann munaidh,
'S mor fath mo shulais ri gàire.

'S ge fada a'm thosd mi,
Ma 's e 's olc leibh,
Thig an sop á m' bhraghad.

O 'n bha sheans oirnn a chluinntinn,
Ged bu teann a bha chuing oirnn;
Gu'n do thionndaidh a' chuibhle mar b'aill leinn.

An ceum so air choiseachd,
Le m'bhata 's le m'phoca,
'S an lamh 'g a stopadh gu sar-mhath.

Gur h-olc an ni dhuinn,
Bhi stad am priosan,
'N àm theachd an righ g'a àite.

Thug Dia dhuinn furtachd,
As na cliabhan druidte,
'N uair dh'iarr sinn iuchair a' ghàraidh.

'S a Thearlaich oig Stiubhairt,
Ma chaidh an crun ort,
Dia 'n a fhear stiuraidh air t'fhardaich.

Ma chaidh thu 's a' chathair,
Gun aon bhuille claidheimh,
'N ainm an athar 's an Ard-righ.

'S thu thigh'n dhachaidh gu d' rioghachd
Mur a b'oil le d'luchd mi-ruin
'N coinneamh ri mile ciad failte.

'S ioma *Subseig* mhor mhisgeach,
'S measa run dut na mise,
Tha cur stigh am *petisean* an trath-sa.

Luchd nan torra-chaisteal liatha,
Air an stormadh le iarunn,
B'olc na lorgairean riamh ann do gheard iad.

Cha b'fhas' an dusgadh á cadal,
Na madadh-ruadh chur a braclaich,
'N uair a fhuaradh thu lag, ach bhi t'aicheadh.

Na mearlaich uile chuaidh dh'aon-taobh,
Ghearr muineal Mhorair Hunndaidh,
'S math choisinn le bunndaisd am paigheadh.

Leam is eibhinn mar thachair,
Mar dh'eirich do'n bhraich ud,
Bha gach ceann di na bachlagan bàna.

Cha robh uidhir nan cairtean,
Nach robh tionndadh mi-cheart orr',
Bha mo shuilean 'g am faicinn an trath ud.

'S olc an leasan Diciadain,
Mur a furtaich thu Dhia air,
A ta feitheamh an Iarla neo-bhaigheil.

'N am rusgadh a cholair,
Theid an ceann deth o choluinn,
Gloir agus moladh do'n Ard-righ.

Le maighdinn sgor-shuileach smachdail,
Dh'fhagas giallan gun mheartuinn,
Dhuineas fiaras a' Mharcuis mhi-chairdeil.

'S ged 's e thùs cha 'n e dheireadh,
Do luchd dhusgadh an teine,
'S mar mo run do'n chuid eile d'a chairdean.

Mar bha *Lusifer* tamull,
'N deigh air thùs bhi 'n a aingeal,
Chaidh a sgiursadh le an-iochd á Parais.

Bidh tu nis ann ad dheomhan,
Dol timchioll an domhain,
Bhrigh coltais toirt comh-fhillteachd dhasan.

'S mor a b'fhearr dhut na moran,
No na chruinnich thu storas,
Bhi tional an otraich gu d'ghàradh;

Na thu fhein 's do gheard misgeach,
Bhi 'n àit' as nach tig sibh,
Mar sgaile *phictuir* 's an sgathan.

Na farabhalaich bhreaca,
Bha tarruinn uainn ar cuid beartais,
Chuir an righ mach a *Whitehall* dhuinn.

## ORAN DO'N PHRIONNSA.

[Alexander MacDonald, better known to the Highlanders as *Mac-Mhaighstir-Alasdair*, was born in Ardnamurchan about the beginning of the eighteenth century. He was a man of good education and of great intellectual power. He played a very prominent part in the '45, taking up the Stuart cause with great ardour. He published his poems in 1751, and they have been reprinted several times since. His countrymen place him in the very front rank of Gaelic Bards.]

*Fonn.*—Hug oho, lail oho,
Hug ohoro, 'n aill leibh;
Hug oho, lail oho,
Seinn ohoro, 'n aill leibh.

Moch 's a' mhadainn 's mi dusgadh,
'S mor mo shùnnt 's mo cheol-gàire;
Bho'n a chuala mi 'm Prionnsa,
Thigh'n do dhuthaich Chlann-Raghaill.

Bho'n a chuala mi 'm Prionnsa,
Thigh'n do dhuthaich Chlann-Raghaill;
Grainne-mullaich gach righ thu,
Slan gu'n till thusa, Thearlaich.

Grainne-mullaich gach righ thu,
Slan gu'n till thusa, Thearlaich;
'S ann tha 'n fhior fhuil gun truailleadh,
Anns a' ghruaidh a's mor naire.

'S ann tha 'n fhior fhuil gun truailleadh,
Anns a' ghruaidh a's mor naire;
Mar-ri barrachd na h-uaisle,
'G eirigh suas le deagh nàdur;

Mar-ri barrachd na h-uaisle,
'G eirigh suas le deagh nàdur;
'S na 'n tigeadh tu rithist,
Bhiodh gach tighearn' 'n a àite.

'S na 'n tigeadh tu rithist,
Bhiodh gach tighearn' 'n a àite;
'S na 'n càiricht' an crun ort,
Bu mhuirneach do chairdean.

'S na 'n càiricht' an crun ort,
Bu mhuirneach do chairdean;
'S bhiodh Lochial mar bu choir dha,
Cur an ordugh nan Gaidheal.

'S bhiodh Lochial mar bu choir dha,
Cur an ordugh nan Gaidheal;
Is Clann-Donuill a' chruadail,
Choisinn buaidh anns na blaraibh.

Is Clann-Donuill a' chruadail,
Choisinn buaidh anns na blaraibh;
'S iad gu'n cumadh a' chomh-stri,
Ri luchd chotaichean màdair.

'S iad gu'n cumadh a' chomh-stri,
Ri luchd chotaichean màdair;
Sid a' chuideachd bhiodh foirmeil,
Boineid ghorm is *cocàde* orr'.

Sid a' chuideachd bhiodh foirmeil,
Boineid ghorm is *cocàde* orr';
'S bhiodh am feileadh 's an fhasan,
Mar-ri gartana sgarlaid.

'S bhiodh am feileadh 's an fhasan,
Mar-ri gartana sgarlaid;
Feileadh cuaich air bhac easgaid,
Paidhir *phiostal* 's lann Spainteach.

Feileadh cuaich air bhac easgaid,
Paidhir *phiostal* 's lann Spainteach;
'S na 'm faighinn mo dhurachd,
Bhiodh an diuc air dhroch càramh.

'S na 'm faighinn mo dhurachd,
Bhiodh an diuc air dhroch càramh;
Gu'm biodh *butcher* na feola,
Agus corcach mu bhràighe.

Gu'm biodh *butcher* na feola,
Agus corcach mu bhràighe;
'S gu'n gibhtinn a' Mhaighdeann
Mar oighreachd d'a bhrathair.

'S gu'n gibhtinn a' Mhaighdeann
Mar oighreachd d'a bhrathair.—
Ach slan gu'n tig thu 's gu'n ruig thu,
Slan gu'n tig thus', a Thearlaich.

---

## ORAN AN T-SAMHRAIDH.

An déis dhomh dusgadh 's a' mhadainn,
'S an dealt air a' choill,
Ann am madainn ro shoilleir,
Ann an lagan beag, doilleir,

Gu'n cualas am feadan
  Gu leadarra seinn,
'S mac-talla nan creagan
  'G a fhreagairt bron-bhinn.

Bidh am beithe deadh-bholtrach
  Urail, dosrach nan carn,
Ri maoth-bhlàs driuchd céitein,
  Mar ri caoin-dhearrsadh greine,
Bruchdadh barraich troimh gheugan,
  Am mios ceutach a' Mhaigh:
Am mios breac-laoghach, buailteach,
  Bainneach, buadhach gu dàir.

Bidh gach doire dluth, uaignidh
  'S trusgan uain' uim' a' fas;
Bidh an snodhach a' direadh
  As gach friamhaich a's isle,
Troimh na cuisleannan sniomhain,
  Gu miadachadh blath:
Cuach is smeorach 's an fheasgar
  Seinn an leadain 'n am barr.

Am mios breac-ubhach, braonach,
  Creamhach, maoth-rosach, aigh!
Chuireas sgeadas neo-thruaillidh
  Air gach àite, d'a dhuaichneachd;
A dh' fhogras sneachd le chuid fuachd
  Bho gheur-ghruaim nam beann ard;
'S aig miad eagail roimh *Phœbus*,
  Theid 's na speuran 'n a smàl.

Am mios lusanach, mealach,
  Feurach, failleanach, blath;
'S e gu gucagach, duilleach,
  Luachrach, ditheanach, lurach,
Beachach, seilleineach, dearcach,
  Ciurach, dealtach, trom, tlath;
'S i mar chuirneinean daoimein,
  Bhratach bhoisgeil air lar.

'S moch bhios *Phœbus* ag òradh
  Ceap nam mor-chruach 's nam beann;
'S bidh 's an uair sin le solas,
  Gach ian binn-fhaclach, boidheach,
Ceumadh mhear-bhuillean ceolmhor,
  Feadh phreas, ògan, is ghleann,—
A' chorruil chùirteach gun sgreadan,
  Aig por a's beadarraich' greann.

'S an àm tighinn do'n fheasgar,
  Co-fhreasgradh aon àm,
Ni iad co-sheirm sheimh, fhallain,
  Gu bileach, binn-ghobach, allail,
A' seinn gu luth-chleasach, daingean
  Am measg ur-mheangain nan crann;
'S iad fhein a' beiceil gu foirmeil,
  Le toirm nan organ gun mheang.

Bidh gach creutair d'a laigead,
  Dol le suigeart do'n choill;
Bidh an dreathan gu bailceant',
  Foirmeil, tailcearra, bagant',

Sior-chur failt' air a' mhadainn,
  Le rifeid mhaisich, bhuig, bhinn;
Agus *Robin* 'g a bheusadh
  Air a' gheig os a chionn.

Gur glan gall-fheadan *Richard*
  A' seinn nan cuisleannan grinn,
Am barr nam bileachan blathmhor,
  'S an dos nan lom-dharag arda,
Bhios 's na glacagan-fasaich,
  Is cubhraidh faileadh na 'm fion:
Le phuirt thrileanta, shiubhlach,
  Phronnmhor, luthmhor le dion.

Sid na puirt a's glan gearradh,
  'S a's ro ealanta roinn;
Chuireadh m'inntinn gu beadradh,
  Clia-lu d'fheadain mu'n eadradh,
'N am do 'n chrodh bhi 'g an leigeil,
  An innis bheitir 's a' choill;
'S tu d'léig air baideal ri cionthar,
  An grianan aon-chasach croinn.

Bidh bradan seang-mhear an fhior-uisg',
  Gu brisg slinn-leumnach luath;
'N a bhuidhnean tarr-ghealach, lannach,
  Gu h-iteach, dearg-bhallach, earrach,
Le shoillsean airgid d'a earradh
  'S mion-bhreac, lainnireach tuar;
'S e fhein gu crom-ghobach ullamh,
  Ceapadh chuileag le cluain.

A Bhealltainn bhog-bhailceach, ghrianach,
Lonach, lianach mo ghraidh,
Bhainneach, fhionn-mheogach, uachdrach,
Omhnach, loinideach, chuachach,
Ghruthach, shlamanach, mhiosrach,
Mhiodrach, mhiosganach, lan,
Uanach, mheannanach, mhaoineach,
Bhocach, mhaoiseach, lan àil!

O! 's fior-eibhinn r'a chluinntinn,
Fann-gheum laoigh anns a' chro;
Gu h-urail mion-bhallach, aluinn,
Druimfhionn, gearr-fhionnach, failidh,
Cean-fhionn, colg-rosgach, cluas-dearg,
Tarr-gheal, guaineiseach, òg;
Gu mogach, bog ladhrach, fasmhor,
'S e leum ri bairich nam bò.

A shobhrach gheal-bhuidh' nam bruachag,
Gur fann-gheal snuaghmhor do ghnuis,
Chinneas badanach, cluasach,
Maoth-gheal, baganta, luaineach,
Gur tu ros a's fhearr cruadal
A ni gluasad á h-uir;
Bidh tu 'd eideadh a's t-earrach
'S cach ri falach an sùl;

'S cubhraidh fàileadh do mhuineil,
A Chrios-chuchullin nan carn;
'N ad chruinn bhabaidean riabhach,
Loinneach, fhad-luirgneach, sgiamhach,

'N ad thuim ghiobagach, dhreach-mhin,
Bharr-bhuidh', chasurlach, ard,
Timchioll thulmanan diomhair,
Mu'm bi 'm biadh-ianain a' fas!

'S gu'm bi froinisean boisgeil,
A thilgeas foineal na 's leoir,
Air gach lùth-ghort de neoinein,
'S de bharran sheamragan loghmhor;
Mar sin is liosaichean soilleir,
De dh'fheada-coille nan còs,
Timchioll bhoganan loinneil,
Is tric an eilid 'n an còir.

Nis treigidh 'n coileach a' ghucag,
'S caitean brucach nan craobh;
'S theid gu mullach nan sliabh-chnoc,
Le chirc ghearr-ghobaich riabhaich,
'S bidh 'g a suirdhe gu cuirteil,
Am pillean culghorma fraoich;
'S ise freagradh le tuchan:
Pi-hu-hù, tha thu faoin.

A choilich chraobhaich nan gearr-sgiath,
'S na falluinne duibh;
Tha dubh is geal air am measgadh,
Gu ro oirdheirc a'd itich,
Muineal lainnireach, sgipidh,
Uaine, slios-mhin, 's trio crom;
Gob nam pongannan milis,
Nach faicteadh sileadh nan ronn!

Sid an turruraich ghlan, loinneil,
  A's ard coilleag air tom;
'S iad ri burruras seimh ceutach,
  Ann am feasgar bog ceitein,
Am bannal geal-sgirteach, uchd-ruadh,
  Mala ruiteach, chaol, chrom;
'S iad gu h-uchd-ardach, earra-gheal,
  Grian-dhearrsgnaidh, druim-dhonn.

---

## DI-MOLADH PIOB DHOMHNUILL BHÀIN.

**[John Mac Codrum, or *Iain Mac Fhearachair*, as he is frequently called, lived about the middle of the eighteenth century in North Uist. He was a wit and a poet. His encounter with James M'Pherson, the editor of Ossian, is well known. *Oran na h-Aoise* and another *On Whiskey* were published in Macdonald's volume in 1751; but it is admitted that Mac Codrum was the author of them.]**

A' CHAINNT a thuirt Iain
Gu'n labhair e cearr i,
'S eudar dhuinn aicheadh
Is paidheadh d'a chionn;
Dh'fhag e Mac-Cruimein,
Clann-Duilidh is Tearlach;
Is Domhnullan Bàn
A tharruinn gu prìs:
  Orm is beag moran sgeig,
  Agus bleid chombraidh,
  Thu labhairt na h-uiread
  'S nach b'urrainn thu chomhdach,
  Ach pilleadh gu stolda
  Far 'n do thoisich thu dian.

An cual' thu cia 'n t-urram
An taobh-sa de Lunnuinn ?
Air na piobairean uile
B'e Mac-Cruimein an righ:
Le pongannan aluinn
A b'fhonnaire failte,
Thairnngeadh an caileachd
Gu slainte fear tinn.

Caismeachd bhinn, 's i bras dian,
Ni tais' is fiamh fhogradh,
Gaisg' agus cruadal,
Tha bhuaidh air an oinsich,
Muim' uasal nan Leodach,
'G a spreotadh le spid.

A' bhairisgeach sporsail
Bh'aig Tearlach 'g a pogadh,
An t-ailleagan ceòlar,
A's boi'che guth cinn;
Tha na Gaidheil cho deigheil
Air a' mhanran aic' eisdeachd,
'S na bheil an Dun-eideann
De luchd beurl' air an *tì.*
Breac nan dual 's neartmhor fuaim,
Bras an ruaig namhaid,
Leis 'm bu cheol leadarra,
Feadannan Spainteach,
Luchd dheiseachan madair
Bhi craidht' air droch dhiol.

Na'n cluinnt' ann am Muile
Mar dh'fhag thu Clann-Duilidh,
Cha b'uilear leo t-fhuil
Bhi air mullach do chinn;
'S i bu ghreadanta dealachainn
Air deas laimh na h-armachd;
A' breabadh nan garbh-phort,
Bu shearbh a dol sios.
Creach nach gann, sibh gun cheann,
Fo bhruid theann Sheorais;

Luchd nam beul fiara
'G ar pianadh 's 'g ar fogradh;
Rinn iad le foirneart
Bhur còir a bhuin dibh.

Cha tug thu taing idir
Do bhriosgardaich Thearlaich,
Mach o fhear Bhàlai
Bhi ghnath air a thì.
Mhol thu chorr ghliogach
Nach dligheadh de bhàidse,
Ach deannan beag grain,
No màm de dhroch shìol;
Shaoil thu suas maoin gun ghruaim,
Craobh nam buadh ceolmhor,
Chuireadh fonn fo na creagan
Le breabadaich mheoirean;
'S nach fuiligeadh *od-ròch-ain*
A thogail a cinn.

Cha'n fhaigh a' chuis-bhùirt ud
Talla 'm bi muirn,
Ach àth air a muchadh
Le dudan 's le suith;
Cha bhi cathair aig Domhnull
'S cha 'n eirich e comhnard,
Ach suidh' air an t-sorn
Agus sòpag ri dhruim.
Plaigh bloigh phuirt, gair dhroch dhuis
Fàileadh cuirp bhreoite;
Ceol tha cho sgreataidh
Ri sgreadail nan ròcus,

No iseanan òga
Bhiodh leointe chion bìdh.

Nach gasta chuis-bhùirt
A bhi cneatraich air urlar,
Gun phronnadh air lútha
Gun siubhlaichean grinn,
A' sparradh *od-ròch-ain,*
An earball *od-ròch-ain,*
A' sparradh *od-ròch-ain,*
An tòin *od-ro-bhì.*
Màl caol cam le thaosg chrann,
Gaoth mar ghreann reota,
Tro na tuill fhiara
Nach dionaich na meoirean,
Nach tuigear air doigh
Ach "*o-heoin*" is "*o-hì!*"

Diùdha nam fiuidhidh
Bha aig Tubal Cain,
'N uair sheinn e puirt Ghaidhlig
'S a dh'àlaich e phiob;
Bha i tamull fo 'n uisge
'N uair dhruideadh an àirce,
Thachair dhi cnamhadh
Fo uisge 's fo ghaoith;
Thainig smug agus dus
Anns na duis bhreotach,
Iomadach drochaid
'G a stopadh 'n a sgornan.
Dh'fhag i le cronan
*Od-ròch-ain* gun bhrigh.

Bha i seal uair
Aig Maol Ruainidh O'Dornan,
Chuireadh mi-dhoigheil
Thar ordugh na fuinn;
Bha i greis aig Mac-Bheatrais
A sheinneadh na dain,
'N uair theirig a' chlarsach
'S a dh'fhaillig a pris;
  Sheid Balaam 'n a màla
  Osna chràmh chrònaidh:
  Shearg i le tabhann
  Seachd cathan nam fiantan;
  'S i lagaich a' chiad uair
  Neart Dhiarmaid is Ghuill.

Turruraich an dolais,
Bha greis aig Iain òg dhi;
Chosg i ribheidean connlaich
Na chomhnadh le 'ni;
Bha i corr is seachd bliadhna
'N a h-atharais-bhialain
Aig Mac-Eachainn 'g a riasladh
Air sliabh Chnoc-an-lìn.
  An fhiuidhidh shean nach duisg gean,
  Ghnuis nach glan comhdach;
  'S mairg d'am bu leannan
  A' chrannalach dhoinidh;
  Chàite' gràn eorna
  Leis na dh'fhoghnadh dhi ghaoith.

Mu'n cuirear fo h-inneal
Corra-bhinneach na glaodhaich,

'S inneadh air aodach
Na dh'fheumas i shnath;
Cha bheag a' chuis dheistinn
Bhi 'g eisdeachd a gaoraich;
Dhianadh i aognaidh
An taobh a bhiodh blàth:
  Riasladh phort, sgriachail dhos,
  Fhir ri droch shaothair,
  Bheir i chiad eubha
  'N àm seideachd a gaoithe,
  Mar ronncan bà caoile
  'S i faotainn a' bhais.

Tha'n iunnsramaid ghlagach
Air a lubadh an craiceann;
Cha'n fhuirich i 'n altaibh
Gun chearcaill 'g a tà'dh.
'S seirbh' i na'n gabhann
Ri tabhann a crunluath,
Trompaid a dhuisgeadh
Gach Iudas fhuair bàs;
  Mar chom geuraich 'g a chràdh
  Sheideadh lan gaoithe,
  Turraich nach urra' mi
  Tiunnal da innseadh,
  Ach rodain ri sianail
  No sgiamhail laoigh òig.

Com caithte na curra
Is tachdadh 'n a muineal,
Meoir traiste gun fhurus
Cur triulluin an dàn,

Sheinneadh a bhrollaich
Ri solus an eòlain,
Ruidhle gun ordugh
An comhnuidh air làr.
  'N aognaidh lom, gaoth tro' tholl,
  Gair gun fhonn comhraig,
  A thaisicheadh cruadal,
  'S a luathaicheadh teoltachd,
  Gu beachdail don-dochais
  Mu 'n t-sorn am bi ghraisg.

Bi'dh gaoth a' mhail ghrodaidh
Cur gair anns na dosaibh,
I daonnan 'n a trotan
Ri propadh *od-rà;*
Bi'dh seannsair caol, crochta,
Fo chaonnaig aig ochdnar,
Sruth staoineag 'g a stopadh,
Cur droch cheol 'n a thàmh.
  Fuaim mar chlag dh'fhuadach each,
  Duan chur as frithe;
  Cha 'n abair mi tuille
  Gu di-moladh pioba,
  Ach leigidh mi chluinntinn
  Gu'n phill mi Mac-Phail.

---

## ORAN NA H-AOISE.

CHA tog mise fonn,
  Cha'n eirich e leam,
Tha m'aigne ro throm
  Fo eislein;

An crì tha 'n am chom
   Mar chloich 's i 'n a deann,
'S i tuiteam le gleann,
   'S cha'n eirich;
Tha gaisgeach nach tiom
   Ruìnn a' cogadh, 's a' stri,
Cha'n fhaigh sinn a chaoidh
   Bhi reidh ris;
O'n is treis' e na sinn,
   Theid leis-san ar claoidh,
'S cha teasairg aon ni
   Fo'n ghrein sinn!

'S cuis thursa gu dearbh
   Bhi 'g ionndrain mar dh'fhalbh
Ar cruitheachd, ar dealbh,
   'S ar 'n eugasg,
Ar spionnadh, 's ar neart,
   Ar cumadh, 's ar dreach,
Ar cur an àm gleachd,
   Is streupa;
Mar a sgaoileas an ceo
   Bharr aodann an fheoir,
Mar a chaochlas neoil
   'S na speuraibh,
Tha'n aois a' teachd oirnn
   Cumhach, caointeach, lan broin,
'S neo-shaoithreach ri lon
   An té ud.

Aois chasadach gharbh,
   Cheann-trom, chadalach, bhalbh,

Ann an ion 's a bhi marbh
   Gun speirid;
Cha ghluais thu ach mall,
   Agus cuaill' ann ad laimh,
Dol mu'n cuairt air gach allt,
   Is féithe;
Cha chuir thu gu bràth,
   'S cha chubhaidh dhut e,
Geall ruithe, no snamh,
   No leuma,
Ach fiabhras, is cradh
   'G a t'iarraidh gu bàs,
Ni 's lionmhoir' na plaigh
   Na h-Eiphit.

Aois chianail ro bhochd,
   Ri caoidh na rug ort,
Neo-bhrigheil gun toirt,
   Gun spéis thu;
Do luchd comuinn is gaoil
   Fo chomhraig an aoig,
Gun air comas a h-aon
   Diu' eirigh;
Dh'fhalbh t'earnais, 's do chuid,
   Dh'fhalbh slainte do chuirp,
Thig ort faillinn tuigse,
   Agus reasain,
Thig di-chuimhn', thig bàth,
   Thig diomhanas dha,
Thig mi-loinn do chairdean
   Fein ort.

Aois odhar gun bhrigh
  'G a t'fhogar gu cill,
Dh'fhagas bodhaig a chinn
  Ro eitidh,
Aois bhodhar nach cluinn,
  Gun toighe, gun suim;
Gun char foghainteach stri,
  No streupa,
Aois acaideach thinn
  Gun taice, gun chli,
Gun ghaisge, gun spid,
  Gun speirid,
Lan airtneil is craidh,
  Gun aidmheil bhi slan,
Gun neach d'am bheil càs
  De t'eigin.

Aois ghreannach, bhochd, thruagh,
  'S measa sealladh is tuar,
Mhaol, sgallach, gun ghruag,
  Gun deudach,
Roc aodannach, chruaidh,
  Phreasach, chraicneach, lom, fhuar,
Chrubach, chrotach,
  Gun ghluasad ceuma;
Aois lobhar nan spioc
  Bheir na subhailcean dhinn,
Cò 's an domhan le'm binn
  Do shéis-sa?
Aois ghliogach gun chail,
  'S tu 's miosa na 'm bàs,
'S tu 's tric a rinn traill
  De 'n treun-fhear.

Aois chiar-dhubh a' bhroin,
  Gun riomhadh, gun spors,
Gun toilinntinn ri ceol
  D'a eisdeachd;
Rob fhiasagach, ghlas,
  Air dhroch sheasamh-cas,
Leasg, sheotail, neo-ghrad
  Gu eirigh;
Cha'n fhuilig thu 'm fuachd,
  'S olc an urr' thu 'n càs cruaidh
'S e do mhuinghin an tuath,
  'S an deirce;
Cha'n 'eil neach ort an tòir,
  Nach e aidmheil am beoil
Gur fada leo beo
  Gun fheum thu.

Aois uain' a's olc dreach,
  Orm is suarach do theachd,
Cha'n 'eil tuaraisgeul ceart
  Fo'n ghréin ort;
Gun mhire, gun mhuirn,
  Gun spiorad, gun sùrd,
Far an cruinnich luchd-ciuil
  Cha teid thu;
Aois chairtidh 's olc greann,
  Aois acaideach mhall,
Aois phrab-shuileach dhall
  Gun leirsinn,
Chas, fheargach, gun sùgh,
  Lan farmaid, is tnù,
Ri fear meanmach bhios,
  Lughmhor, gleusda.

Faire! faire! dhuin' oig,
  Cia do bharantas mor,
'N e do bharail bhi beo
  'S nach eug thu?
Tha'n saoghal 's an fheoil,
  Fior aontach gu leoir,
Air do chlaonadh o chòir
  Gu h-eucoir,
Co fhad' 's a tha 'n dàil
  Thig ort teachdair o'n bhàs,
Na creid idir gur faisneachd
  Bhreig e;
Biodh do *ghcard* ort gle chruaidh,
  'S tha do namhaid mu'n cuairt;
Cha tigh crabhaidh
  An uaigh da'n teid thu;

Ach fardach gun tuar
  Bhreun, dhaolagach, fhuar
Anns an càirich iad suas
  Leat fein thu;
Co mor 's tha do bheachd,
  De d'stor cha teid leat,
Ach bordain bheag shnaight',
  Agus léine,
Ach 's e curam a's mò,
  Dol a dh'ionnsaidh a' mhòid,
Thoirt cunntas an còir,
  'S an eucoir,
Far nach seasadh do ni
  Dhut dad de d'chuid féich,
'S mò an t-eagal
  Bhi 'm priosan péine!

## AM BRUADAR.

[Dugald Buchanan was born in Balquhidder, in Perthshire, in the year 1716. During the latter years of his life he was schoolmaster and catechist in Rannoch, where he died at the age of 52. Buchanan received a good education, and is said to have assisted the Rev. James Stewart of Killin in preparing the translation of the New Testament into Scottish Gaelic. Buchanan has always been considered the first of our religious Gaelic poets. His hymns were first published in 1767, and they have since been reprinted over twenty times. The greater number of them have been translated into English. A monument has recently been erected to his memory in Rannoch, where his memory as a great evangelist and religious poet is fondly cherished.]

AIR bhi dhomhsa ann am shuain
A' bruadar diomhain mar tha càch,
Bhi glacadh sonais o gach ni;
Is e 'g am dhibreadh anns gach àit'.

Air leam gu'n tainig neach a'm chòir,
'S gu'n d'thuirt e rium, " Gur gorach mi,
Bhi smuainteach greim a ghlei'dh do'n ghaoith,
No gu'n lion an saogh'l mo chrì.

" Is diomhain duit bhi 'g iarraidh sàimh,
'N aon ni no'n àit' air bith fo'n ghrein;
Cha chlos do d'chorp an taobh so 'n uaigh,
No t'anam 'n taobh so shuaimhneas Dé.

" An tra dh'ith Adhamh meas an tùs,
Am peacadh dhruigh e air gach ni;
Lion e na h-uile ni le saothair,
Is dh'fhag e 'n saogh'l n' a bhriste' crì.

"Air sonas 'anma chaill e còir;
Mar ris gach solas bh'ann 's a' ghàr':
O sin ta shliochd 'n an deoiribh truagh,
Mar uan a mearachd air a mhà'ir.

"Ri méilich chruaidh ta'd ruith gach ni,
An duil gu'm faigh an inntinn clos;
Ach dhaibh ta 'n saogh'l gun iochd no truas,
Mar mhuime choimhich fhuair gun tlus.

"Mar sin tha iad gun fhois no tamh,
'G an sarach' glacadh faileas breig;
'S a' deoth'l toil-inntinn o gach ni,
Is iad mar chiochan seasg 'n am beul.

"Bidh teanndachd eigin ort am feasd,
'S do dhochas faicinn fuasgladh t'fheum,
An comhnaidh dhuit mar fhad na laimh;
Ach gu bràth cha'n fhaigh dheth greim.

"Cha teagaisg d'fheuchain 's dearbhadh thu,
O dhùil is earbsa chur 's a' bhreig,
A rinn do mhealladh mìle uair,
'S co fhada uait an diugh 's an dé.

"An ni bu mhò d'an tug thu miann,
Nach dh'fhag a mhealtainn riamh e searbh?
Tha tuilleadh sonais ann an duil,
Na th'ann an crun le bhi 'n a sheilbh.

"Ceart mar an ròs a ta 's a' ghàr',
Seargaidh bhlath 'n uair theid a bhuain;
Mu'n gann a ghlacas tu e 'd laimh,
Treigidh àile e 's a shnuadh.

"Ni bheil neach o thrioblaid saor,
Am measg a' chinne' dhaonn' air fad;
'S co lionmhor osna th'aig an righ,
Is aig an neach a's isle staid.

"Tha smùdan fein á ceann gach fòid
Is doruinn ceangailt' ris gach maith;
Tha'n ròs a' fàs air drisibh geur,
'S an taic a chéil' tha mhil 's an gath.

"Ged chi thu neach an saibhreas mor
Na meas a shòlas bhi thar chaich:
An tobar 's glaine chi do shuil,
Tha ghrùid 'n a iochdar gabhail tamh:

"'S ma chuireas t'anail e 'n a ghluais,
Le tarrainn chabhaig suas a'd bheul,
Duisgidh an ruadhan dearg a nios,
'S le gaineamh lionaidh se do dheud.

"'S ged chi thu neach an inbhe aird,
Tha e mar nead am barr na craoibh;
Gach stoirm a' bagradh thilgeadh nuas,
'S e air luasgadh leis gach gaoith.

"An neach a's fearr tha 'n saogh'l a' riar',
Tha fiaradh eigin ann 'n a staid,
Nach dean a sheoltachd is a stri,
Am feasd a dhireachadh air fad.

"Mar bhata fiar an aghaidh chéil',
A ta o shuidheach' fein do-chur;
A reir mar dhir'eas tu a bharr,
'S co cinnteach ni thu cam a bhun.

"Na h-Iudhaich thionail beag no mor,
De'n Mhana dhoirteadh orra nuas;
'N uair chuir gach neach a chuid 's a' chlar,
Cha robh air barr no aon ni uaith':

"Mar sin ata gach sonas saogh'lt,
A ta thu faotainn ann ad laimh,
Fa chomhair saibhreis, 's inbhe cùirt'
Tha caitheamh, curam, agus cràdh.

"Ged charn thu òr a'd shlige suas
Fa chomhair fàsaidh 'n luaidh d'a reir
Is ged a chuir thu innte riogh'chd
A' mheidh cha dirich i 'n a dheigh.

"Tha cuibhrionn iomchuidh aig gach neach
'S ged tha thu meas gur tuille b'fhearr;
Cha toir an t-anabharr th'ann an sud,
Am feasd an cudthrom as a' chràdh.

"O iomluas t'inntinn tha do phian;
A' diulta' 'n diugh na dh'iarr thu 'n dé;
Cha chomasach do'n saogh'l do riar,
Le t'ana-mianna 'n aghaidh chéil'.

"Na'm faigheadh toil na feol' a run,
D'a mianna bruideil dh'iarradh sàth;
Flaitheas a b'aird' cha'n iarradh i,
Na annta sud bhi siorruidh snàmh.

"Ach ged a b'ionmhuinn leis an fheoil,
Air talamh comhnachadh gach ré:
Bhiodh durachd t'ardain agus t'uaill,
Cho ard dol suas ri Cathair Dhé.

Ach nam b'aill leat sonas buan,
Do shlighe tabhair suas do Dhia,
Le durachd, creideamh, agus gradh,
Is sasaichidh e t'uile mhiann.

Tha 'n cuideachd sud gach ni 's an t-saogh'l,
Tha 'n comas dhaoine shealbhach' fior;
Biadh, is aodach, agus slaint',
Is saorsa, cairdeas, agus sith."

An sin do mhosgail as mo shuain,
Is dh'fhag mo Bhruadar mi air fad;
Is leig mi dhiom bhi ruith gach sgàil,
Is dh'fhàs mi toilichte le m'staid.

---

## AN CLAIGEANN.

'S mi 'm shuidh' aig an uaigh,
Ag amharc m'a bruaich,
Feuch Claigeann gun snuadh air làr;
Do thog mi e suas,
A' tiomach' gu truagh,
'G a thionndadh mu'n cuairt a'm laimh.

Gun àille gun dreach,
Gun aithne gun bheachd,
Air duine theid seach 'n a dhàil;
Gun fhiacail 'n a dheud,
No teanga 'n a bheul,
No slugan a ghleusas càil.

Gun rugha 'n a ghruaidh
'S e ruisgte gun ghruag;
Gun eisdeachd 'n a chluais do m'dhàn;
Gun anail 'n a shroin,
No àile de'n fhòid,
Ach lag far 'm bu choir a bhi àrd.

Gun dealradh 'n a shùil,
No rosg uimpe dun',
No fradharc ri h-iùl mar b'abh'sd.
Ach durragan crom,
A chleachd bhi 's an tom,
Air cladhach dà tholl 'n an àit'.

Tha 'n eanachainn bha 'd chùl,
Air tionndadh gu smùr,
Gun tionnsgal no surd air d'fheum:
Gun smuainteach' a'd dhàil,
Mu philleadh gu bràth,
A cheartach' na dh'fhàg thu 'd dheidh.

Cha 'n innis do ghnuis,
A nise co thu,
Ma's righ no ma's diuc thu fein;
'S ionann Alasdair mor,
Is traill a dhìth lòin
A dh'eug air an òtraich bhreun.

Fhir chladhaich na h-uaigh',
Nach cagair thu 'm chluais,
Co'n claigeann so fhuair mi 'm laimh?
'S gu'n cuirinn ris ceisd,
Mu ghnàs mu'n do theasd;
Ged nach freagair e 'm feasd mo dhàn.

'M bu mhaighdeann deas thu,
Bha sgiamhach a'd ghnùis,
'S deagh shuidheach' a'd shùil da réir ?
Le d'mhaise mar lion,
A' ribeadh mu chrì,
Gach òganach chi'dh tu fein.

Tha nise gach àgh,
Bha cosnadh dhuit graidh,
Air tionndadh gu grain gach neach;
Marbhaisg air an uaigh,
A chreach thu de'n bhuaidh,
Bha ceangailt' ri snuadh do dhreach.

No 'm breitheamh ceart thu,
Le tuigs' agus iùl,
Bha reiteach gach cùis do'n t-sluagh;
Gun aomadh le pairt,
Ach diteadh gu bàs,
Na h-eucoir bha daicheil cruaidh ?

No 'n do reic thu a' chòir,
Air ghlacaid de'n òr,
O 'n dream d'an robh storas pailt ?
Is bochdan an t-sluaigh
Fo fhoirneart ro chruaidh,
A' fulang le cruas na h-airc.

'S mur robh thusa fior,
Ann ad oifig am binn,
'S gu'n d'rinn thu an direach fiar;
'S co cinnteach an ni,
'N uair thainig do chrioch,
Gu'n deachaidh do dhit' le Dia.

No 'n robh thu a'd leigh,
A' leigheas nan creuchd,
'S a' deanamh gach eugail slàn?
A t'iocshlaintibh mor,
A' deanamh do bhosd,
Gu 'n dibreadh tu chòir o'n bhàs?

Mo thruaighe gu'n threig,
Do leigheas thu fein,
'N uair bha thu fo eugail chruaidh:
Gun fhoghnadh gun stà,
Am purgaid no 'm plàsd,
Gu d' chumail aon trà o'n uaigh.

No 'n seanalair thu,
A choisinn mor-chliu
Le d'sheoltachd a stiuradh airm?
Air naimhde toirt buaidh,
Ga 'n cur anns an ruaig,
'S 'g am fagail 'n an cruachaibh marbh:

'N robh do chlaidheamh gun bheairt
No 'n d'fhàg thu do neart,
'N uair choinnich thu feachd na h-uaigh,
'N uair b'eigin duit geill,
A dh'aindeoin do dheud,
Do dh'armailt a bheistibh truagh?

Tha na durraig gu treun,
Ri d'choluinn cur seisd,
'S a' cosnadh ort feisd gach la;
Is claigeann do chinn,
'N a ghearasdan dion,
Aig daolagan diblidh 'n tamh:

Cuid a' cladhach do dheud,
A steach ann ad bheul,
'S cuid eile a' reub do chluas;
Cuid eile 'n an sgùd,
Tigh'n a mach air do shùil,
A' spuinneadh 's a' rusg' do ghruaidh.

No 'm fear thu bha pòit,
Gu tric 's an tigh-òsd,
'S tu cridheil ag òl nan dram?
Nach iarradh dhuit fein,
De fhlaitheanas Dé,
Ach beirm a bhi 'g eiridh 'd cheann?

Nach iarradh tu cheol,
Ach mionnan mu'n bhord,
Is feuchainn co 'n dorn bu chruaidh';
Mar bhò no mar each,
Gun tuigse gun bheachd,
'S tu bruchdadh 's a' sgeith mu'n chuaich?

No 'n duin' thu bha gluas'd
Gu ceanalta, suairc,
Gu measarra, stuam', mu d' bhord;
Le miannaibh do chré,
Fo chuibhreachan geur,
'N àm suidhe gu feisd 's gu sògh?

No 'n geocaire mor,
Bha gionach air lòn,
Mar choin ann am feolach dearg;
A' toileach' do mhiann,
Bha duilich a riar,
'S tu geilleadh mar dhia do d' bholg?

Tha nise do bhrù,
D' an robh thu a' lùb',
De ghaineamh 's de dh'ùir gle làn
'S do dheudach air glas',
Mu d'theangaidh gun bhlas,
Fo gheimhleachaibh prais a' bhàis.

No 'm morair ro mhor,
A thachair a'm dhorn,
Neach aig an robh còir air tìr;
Bha iochdmhor ri bochd,
A' cluthadh nan nochd,
Reir pailteas a thoic 's a ni?

No 'n robh thu ro chruaidh,
A' feannadh do thuath,
'S a' tanach' an gruaidh' le màl;
Le agartas geur
A' glacadh an spreidh,
'S am bochdainn ag eigheach dàil?

Gun chridh' aig na daoin',
A bh'air lomadh le aois,
Le 'n claigeannan maola truagh;
Bhi seasamh a'd chòir,
Gun bhoineid 'n an dorn,
Ged tholladh gaoth reot' an cluas.

Tha nise do thraill,
Gun urram a'd dhàil,
Gun ghearsom, gun mhàl, gun mhòd;
Mor mholadh do'n bhàs,
A chasgair thu trà,
'S nach d' fhuiling do straic fo'n fhòid.

No 'm ministear thu,
Bha tagradh gu dlù,
Ri pobull an ughdarras Dé;
'G am pilleadh air ais,
Bha 'g imeachd gu bras,
Gu ifrinn na casgraidh dhéin?

No 'n robh thu gun sgoinn,
Mar mhuime mu chloinn,
Gun churam do oighreachd Dhé;
Na 'm faigheadh tu 'n rusg,
Bha coma co dhiù,
Mu'n t-sionnach bhi stiura' 'n treud;

Leam 's cinnteach gu'n d'fhuair,
Do dheanadas duais,
'N uair rainig thu 'm Buachaill' mor;
'N uair chuairtich am bàs,
A steach thu 'n a lath'r,
Thoirt cunntas á d'thalann dò.

No 'n ceann thu bha làn,
De dh'innleachdan bàis,
Gu seolta 'g an tàth'dh r'a chéil';
'G an cuir ann an gniomh,
Gun umhail gun fhiamh,
A freagra' do Dhia 'n an deigh?

'N robh teanga nam breug,
Gun chuibhreach fo d' dheud.
A' togail droch sgeil air cach;
Gath puinnsein do bhéil,
Mar nathair a' teum,
'S a' lotadh nan ceud gach la?

Tha i nise 'n a tàmh,
Fo cheangal a' bhàis,
Gun sgainneal o phlaigh na dùch',
Is durragan graund,
Air lobhadh 'n a h-àit',
An deigh dhaibh a cnamh gu cùl.

'S ma lean thu do ghnàs,
Gu leabaidh do bhàis,
Gun tionndadh 'n a thrà ri còir;
Car tamuill na h-uair',
Dean flaitheas de'n uaigh,
Gus an gairmear thu suas gu mòd:

Mar losgann dubh grannd,
Ag iomairt a smàg,
Gu'n eirich thu 'n aird o'n t-sloc;
Thoirt coinneamh do Chriosd,
'N a thigheachd a rìs,
A dh'fhaotainn lan diol á t'olc.

'N uair theid thu fo bhinn,
Ni cheartas do dhìt';
'G a t'fhogradh gu siorruidh uaith',
Gu lasair gu d'phian',
Chaidh a dheasach' do'n Diabh'l,
'S a mhallachd gu dian 'g ad ruag'.

'N sin cruaidhichidh Dia
Do chnamhan mar iar'n,
Is t'fhéithean mar iallaibh prais;
Is teannaichidh t'fheoil,
Mar innein nan ord,
Nach cnamh i le mòid an teas.

No 'n ceann thu 'n robh ciall,
Is eolas air Dia,
'S gu'n d'rinn thu a riar 's a' chòir:
Ged tha thu 'n diugh ruisgt',
Gun aithne, gun iùl,
Gun teanga, gun sùil, gun sròn.

Gabh misneach 's an uaigh,
Oir eiridh tu suas,
'N uair chluinneas tu fuaim an stuic,
'S do thruailleachd gu leir,
Shios fagaidh tu 'd dheigh,
Aig durragan breun an t-sluic.

'N sin deasaichidh Dia,
Do mhaise mar ghrian,
Bhiodh ag eiridh o sgiath nam beann
A' cur fradharc ro gheur,
'S na sùilean so fein,
'S iad a' dealradh mar reull a'd cheann.

Do theanga 's do chàil,
Ni ghleusadh gun dàil,
A chantainn 'n a aros cliù;
Is fosglaidh do chluas,
A dh'eisdeachd ri fuaim,
A' mholaidh th'aig sluagh a chùirt.

'N uair dhealraicheas Criosd,
'N a thigheachd a rìs,
A chruinneach' nam firean suas:
'N sin bheir thu do leum,
Thoirt coinneamh dha fein,
Mar iolair nan speur aig luaths.

'N uair dh'eireas tu 'n aird,
Grad chuiridh ort failt,
A mhealtainn a chairdeis fein,
Gun dealach' gu bràth,
R'a chomunn no ghradh,
A steach ann am Parras Dé.

Fhir chluinneas mo Dhàn,
Dean aithreachas trà,
'M feadh a mhaireas do shlaint 's do bheachd;
Mu'n tig ort am bàs
Nach leig thu gu bràth,
Air geata nan gràs a steach.

---

## MARBHRANN EOGHAINN.

[Robert Mackay, or *Rob Donn*, the Reay country Bard, was born in the parish of Durness in 1714, and died there in 1768. He never received any school education, and during his whole life was unable to read. He possessed a very brilliant intellect, and composed verses from infancy. Like MacCodrum, he was renowned as a wit, as well as a poet. He had great social gifts, and his company was much sought after by all classes. He was a man of upright and independent character. His poems were edited by the late Rev. Dr. Mackintosh Mackay. His countrymen erected a handsome monument to his memory in the churchyard of Durness.]

'S TRIC thu, Bhàis, cur an ceill dhuinn,
Bhi sior eigheachd ar cobhrach ;
'S tha mi 'm barail mu 's stad thu,
Gu 'n toir thu 'm beag is am mor leat;
'S ann o mheadhon an fhoghair,
Fhuair sinn rabhadh a dh'fhoghnadh,
Le do leum as na Cuirtibh,
Do na chùileig 'm bheil Eoghann.

'S cian fada, gur fada,
'S cian fada gu leoir,
O 'n la bha thu fo sheac-theinn,
Gun aon ag acain do bhroin;
Ma tha 'n tìom air dol seachad;
'S nach d' rinn thu chleachdadh air chòir;
Ged nach dàil dhuit ach seachduin,
Dean droch fhasan a leon.

Ach na'n creideadh sinn, Aoig, thu,
Cha bhiodh an saoghal-s' 'g ar dalladh,
'S nach 'eil aon de shliochd Adhaimh,
Air an tamailt leat cromadh;

'S i mo bharail gur fior sud,
  Gur ard 's gur iosal do shealladh;
Thug thu Pelham á morachd,—
  'S an d'fhuair thu Eoghann 's a' Phollaidh?

Tha thu tigh'n air an t-seors' ud,
  Mu'm bheil bron dhaoine mora,
'S tha thu tighinn air muinntir,
  Mu nach cluinntear bhi caoineadh;
Cha'n 'eil aon 's an staid mheadhoin,
  Tha saor fathast o dhoruinn,
Do nach buin a bhi caithriseach,
  Eadar Pelham is Eoghann.

Tha iad tuiteam mu 'n cuairt duinn,
  Mar gu'm buailt' iad le peilear,
Dean'maid ullamh 's am fuaim so
  Ann ar cluasaibh mar fharum;
Fhir a's lugha measg mhorain,
  An cual thu Eoghann fo ghalar?
Fhir a's mò anns na h-àiteach'-s',
  An cual thu bàs Mhaighstir Pelham?

Ach a chuideachd mo chridhe,
  Nach toir an dithis-s' oirnn sgathadh?
Sinn mar choinneal an lanntarn,
  'S an dà cheann a' sior chaitheamh;
C' àit' an robh anns an t-saoghal,
  Neach a b'ils' na mac t'athar-s'?
'S cha robh aon os a chionn-sa,
  *Ach an* Righ bh'air a' chathair.

## MARBHRANN DO CHLOINN FHIR TIGH RUSPUINN.

'N AN luidhe so gu h-iosal,
  Far 'n a thiodhlaic sinn an triuir,
Bha fallain, laidir, inntinneach,
  'N uair dh'inntrig a' bhliadhn' ùr;
Cha deachaidh seachad fathast,
  Ach deich latha dhith o thùs ;—
Ciod fhios nach tig an teachdair-s' oirnn,
  Ni's braise na ar dùil ?

Am bliadhna thìom bha dithis diubh,
  Air tighinn o'n aon bhroinn,
Bha iad 'n an dà *chomrad*,
  O choinnich iad 'n an cloinn;
Cha d'bhris an t-aog an comunn ud,
  Ged bu chomasach dha 'n roinn,
Ach ghearr e snathainn na beatha-s' ac',
  Gun dàil ach latha 's oidhch'.

Aon duine 's bean o'n d'thainig iad,
  Na braithrean so a chuaidh,
Bha 'n aon bheatha thìomail ac',
  'S bha 'n aodach de'n aon chlòimh;
Mu'n aon uair a bhàsaich iad,
  'S bha'n nàdur de'n aon bhuaidh;
Chaidh 'n aon siubhal dhaoine leo,
  'S chaidh 'n sìneadh 's an aon uaigh.

Daoine nach d'rinn briseadh iad,
  'S e fiosrachail do chàch;
'S cha mhò a rinn iad aon dad,
  Ris an can an saoghal gràs;

Ach ghineadh iad, is rugadh iad,
Is thogadh iad, is dh'fhàs—
Chaidh strachd de'n t-saoghal thairis orr',
'S mu dheireadh fhuair iad bàs.

Nach 'eil an guth so labhrach,
Ris gach aon neach againn beò?
Gu h-àraidh ris na seann daoinibh,
Nach d'ionnsuich an staid phòsd';
Nach gabh na tha 'n a dhleasdanas,
A dheasachadh, no 'lòn,
Ach caomhnadh ni gu falair dhoibh,
'S a' falach an cuid òir.

Cha chaith iad fein na rinn iad,
Agus oighreachan cha dean,
Ach ulaidhnean air shliabh ac',
Bhios a' biadhadh chon is eun;
Tha iad fo'n aon dìteadh,
Fo nach robh 's nach bi mi fhein,
Gur duirche, taisgte 'n t-òr ac',
Na 'n uair bha e 'n tòs 's a' mhèinn.

Barail ghlic an Ard-righ—
Dh'fhàg e pairt de bhuidhinn gann,
Gu feuchainn iochd is oileanachd,
Do'n dream d'an d' thug e meall;
C'ar son nach d'thugtadh pòrsan,
Dhe'n cuid stòrais aig gach àm,
Do bhochdannaibh a dheonaicheadh,
An còrr a chur 'n a cheann?

An deigh na rinn mi rùsgadh dhuibh,
  Tha dùil agam gun lochd,
'S a liuthad focal firinneach
  A dhirich mi 'n 'ur n-uchd,
Tha eagal orm nach eisd sibh,
  Gu bhi feumail do na bhochd;
Ni's mò na rinn na fleasgaich ud,
  A sheachduin gus a nochd.

---

## MARBHRANN DO IAIN MAC-EACHAINN.

IAIN Mhic-Eachainn, o dh'eug thu,
  C'àit' an teid sinn a dh'fhaotainn,
Duine sheasas 'n ad fhine,
  An rathad tionail no sgaoilidh.
'S ni tha cinnt' gur beart chunnairt,
  Nach dean duine tha aosd' e,
'S ged a thogt' o 'n àl òg e,
  'S tearc tha beò duine chi e.

Dearbh cha b'ionann do bheatha,
  'S do fhir tha fathast an caomhnadh,
Thionail airgiod is fearann,
  'S bidh buidheann eile 'g an sgaoileadh;
Bhitheas fein air an gearradh,
  Gun ghuth an caraid 'g an caoineadh,
Air nach ruig dad de mholadh,
  Ach "Seall sibh fearann a shaor iad."

Tha iad laghail gu lit'reil,
  'S tha iad 'n an deibhtearan geura,
Is iad a' paigheadh gu moltach,
  Na bhios ac' air a chéile;

Ach an còrr, theid a thasgaidh,
   Ged 's cruaidh a cheiltinn o'n fhéile,
Is tha an sporan 's an sùilean,
   Cheart cho dùint' air an fheumnach.

Leis an leth-onoir riataich-s',
   Tha na ceudan dhiubh faomadh,
Leis an fhearr bhi am fiachaibh,
   Fad' aig Dia na aig daoinibh;
Thig fo chall air nach beir iad,
   'S e ceann mu dheireadh an dìtidh,
" C'uim nach d' thug sibh do n' bochdaibh,
   Am biadh, an deoch, is an t-aodach?"

Ach na 'm b'urrainn mi, dhuraichdinn
   Do chliu-s' chur an ordugh,
Ann an litrichibh soilleir,
   Air chor 's gu'm beir na daoin' òg' air;
Oir tha t'iomradh-s' cho feumail,
   Do'n neach a theid ann ad ròidibh,
'S a bha do chuid, fhad 's bu mhaireann,
   Do'n neach bu ghainne 'n a stòras.

Fhir tha 'n latha 's an comas,
   Ma 's aill leat alladh tha fiughail,
So an tìom mu do choinneamh,
   An còir dhuit greimeachadh dluth ris;—
Tha thu 'm baiteal a' bhàis,
   A thug an t-armunn-s' do 'n uir uainn,
Glacadh gach fear agaibh 'oifig,
   'S mo lamh-s' gu'n cothaich e cliu dhuibh,

Oir ged tha cuid a bhios fachoid,
  Air an neach a tha fialuidh,
'S i mo bharail-s' gu h-achdaidh
  Bu chòir an athchuing' so iarruidh ;—
Gu'm bu luath thig na linnean,
  Ni chuid a's sine dhinn ciallach,
Nach dean sinn iobairt do bhith-bhuantachd,
  Air son tri fichead de bhliadhnach'.

'S lionmhor neach bha gun socair,
  A chuir thu 'n stoc le do dhéilig,
Agus bath-ghiollan gòrach,
  Thionail eolas le d'eisdeachd ;
Dearbh cha 'n aithne dhomh aon neach,
  Mach o umaidhnean spreidhe,
Nach 'eil an inntinn fo chudthrom,
  Air son do chuid, no do chéile.

Fhir nach d'ith mìr le taitneas,
  Na'm b'eol duit acrach 's an t-saoghal,
Fhir a chitheadh am feumnach,
  Gun an éigh' aig' a chluinntinn ;
B' fhearr leat punnd as do chuid uait,
  Na unnsa cudthroim air d'inntinn ;
Thilg thu t'aran air uisgeach',
  'S gheibh do shliochd iomadh-fillt' e.

Cha mi 'n t-aim-beartach uasal,
  'S e lan gruamain 's fo airtneal,
'S e gun airgiod 'n a phòcaid,
  Air an tigh-osda dol seachad ;

Chi mi bhantrach bhochd, dheurach,
  Chi 'n déirceach lan acrais,
Chi mi 'n dilleachdan dearg-ruisgt'
  Is e falbh anns na racaibh.

Chi mi 'n ceol-fhear gun mheas air,
  Call a ghibht' de chion cleachdaidh;
Chi mi feumnach na comhairl',
  A' call a ghnothuich 's a thapadh;
Na 'm bitheadh air' agam fhiarachd,
  Ciod is ciall do 'n mhor acain-s',
'S e their iad uile gu leir rium,
  "Och! nach d'eug Iain Mac-Eachainn!"

Chi mi 'n t-iomadaidh sluaigh so,
  'N an culaidh-thruais chionn 's nach beò thu,
'S ged 's e 'n call-s' a tha 'n uachdar,
  Chi mi buannachd nan òlach;—
O 'n a thaisbein dhomh 'm bliadhna,
  Iomadh biadhtach nach b'eol domh,
Mar na reannagan reulta,
  An deigh do 'n ghrian a dhol fò orr'.

'S tric le marbhrannaibh moltach,
  A bhios cleachdach 's na duthchaibh-s',
Gu'm bi coimeasgadh masguill,
  Tigh'nn a steach annt' 'n a dhruchdaibh;
Ach ged bhith'nn-s' air mo mhionnan,
  Do'n Ti tha cumail nan dùl rium,
Cha do luaidh mi mu'n duine-s',
  Ach buaidh a chunnaic mo shùil air.

## CEAD DEIREANNACH NAM BEANN.

[Duncan M'Intyre, or *Donnachadh Bàn nan Oran*, as he is usually called among Highlanders, is probably the favourite of modern Gaelic Bards. His poems were printed in 1768, and they have since gone through eight editions. M'Intyre was born in Glenorchy in 1724. Like *Rob Donn*, he was unable to read. He was at the battle of Falkirk in 1745. In his latter years he lived in comparative comfort in Edinburgh, where he died in 1812. M'Intyre was soldier and gamekeeper. He was passionately devoted to the life of the camp and the hunting-field. A monument has been erected to his memory in Glenorchy.]

BHA mi 'n dé 'm Beinn-dòrain,
'S 'n a còir cha robh mi aineolach,
Chunna' mi na gleanntan,
'S na beanntaichean a b'aithne dhomh;
B'e sin an sealladh eibhinn,
Bhi 'g imeachd air na sleibhtibh,
'N uair bhiodh a' ghrian ag eirigh,
'S a bhiodh na feidh a' langanaich.

B' aobhach a' ghreidh uallach,
'N uair ghluaiseadh iad gu farumach,
'S na h-éildean air an fhuaradh,
Bu chuannar na laoigh bhallach ann;
Na maoislichean 's na ruadh-bhuic,
Na coilich dhubh' is ruadha,
'S e 'n ceol bu bhinne chualas
'N uair chluinnt' am fuaim 's a' chamhanaich.

'S togarrach a dh'fhalbhainn
Gu sealgaireachd nam bealaichean,
Dol moch a dhìreadh garbhlaich,
'S gu'm b'anmoch tigh'n gu baile mi;

An t-uisge glan 's am fàileadh
Th'air mullach nam beann arda,
Chuidich e gu fàs mi;
'S e rinn domh slaint' is fallaineachd.

Fhuair mi greis a m' àrach
Air àireanaibh a b'aithne dhomh,
Ri cluiche, mire, 's mànran,
'S bhi'n caoimhneas blàth nan caileagan;
Bu chùis an aghaidh naduir,
Gu maireadh sin an tràth-s' ann,
'S e b'eigin bhi 'g am fagail
'N uair thainig tràth dhuinn dealachadh.

Nis o'n bhuail an aois mi,
Fhuair mi gaoid a mhaireas domh,
Rinn milleadh air mo dheudach,
'S mo leirsinn air a dalladh orm;
Cha'n urrainn mi bhi treubhach,
Ged a chuirinn feum air,
'S ged bhiodh an ruaig a'm dheigh-sa,
Cha dean mi ceum ro chabhagach.

Ged tha mo cheann air liathadh,
'S mo chiabhagan air tanachadh,
'S tric a leig mi mial-chu
Ri fear fiadhaich, ceannardach;
Ged bu toigh leam riamh iad,
'S ged fhaicinn air an t-sliabh iad,
Cha teid mi nis g'an iarraidh
O'n chaill mi trian na h-analach.

Ri àm dol anns a' bhùireadh,
   Bu dùrachdach a leanainn iad,
'S bhiodh uair aig sluagh na duthcha,
   Toirt orain ùr, is rannachd dhaibh:
Greis eile mar ri cairdean,
   'N uair bha sinn anns na campan,
Bu chridheil anns an àm sinn,
   'S cha bhiodh an dram oirnn annasach.

'N uair bha mi 'n toiseach m'òige,
   'S i ghòraich a chum falamh mi;
'S e fortan tha cur oirnne,
   Gach aon ni còir a ghealladh dhuinn;
Ged tha mi gann a stòras,
   Tha m'inntinn lan de shòlas,
O'n tha mi ann an dòchas
   Gu'n d'rinn nigh'n Deors' an t-aran domh.

Bha mi 'n dé 's an aonach,
   'S bha smaointean mor' air m'aire-sa,
Nach robh 'n luchd-gaoil a b'abhaist
   Bhi siubhal fàsaich mar rium ann,
'S a' bheinn is beag a shaoil mi,
   Gu'n deanadh ise caochladh;
O'n tha i nis fo chaoraich,
   'S ann thug an saoghal car asam.

'N uair sheall mi air gach taobh dhiom,
   Cha'n fhaodainn gun bhi smalanach,
O'n theirig coill is fraoch ann,
   'S na daoine bh'ann, cha mhaireann iad;

Cha'n 'eil fiadh r'a shealg ann,
  Cha'n 'eil ian no earb ann.
Am beagan nach 'eil marbh dhiubh,
  'S e rinn iad falbh gu baileach as.

Mo shoraidh leis na frìthean,
  O's miorbhailteach na beannan iad,
Le biolair uaine is fior-uisg',
  Deoch uasal, riomhach, cheanalta,
Na blàran a tha prìseil,
  'S na fàsaichean tha lìonmhor,
O's àit' a leig mi dhiom iad,
  Gu bràth mo mhìle beannachd leo!

---

## COIRE-CHEATHAICH.

'S E Coire-cheathaich nan aighean siubhlach,
An coire runach, a's urar fonn,
Gu lurach, miad-fheurach, min-gheal, sughar,
Gach lusan flùar bu chubhraidh leam;
Gu molach, dù-ghorm, torrach, luisreagach,
Corrach, pluireanach, dlu-ghlan grinn;
Caoin, ballach, ditheanach, canach, misleanach,
Gleann a' mhilltich, 's an lionmhor mang.

Tha falluinn dhuinte gu daingean, dùbailt',
A mhaireas uine, m'an ruisg i lom,
De'n fheur a's cùl-fhinne dh'fhàs 'n a urach,
'S a bharr air lubadh le driuchda trom,
Mu choire guanach nan torran uaine,
A' bheil luibh is luachair a suas g'a cheann;
'S am fàsach guamach an càs a bhuanadh,
Nam b'àite cruaidh e, 'm biodh tuath le'n suim.

Tha trusgan faoilidh air cruit an aonaich,
Chuir sult is aoidh air gach taobh a 'd chom,
Min-fheur chaorach is barra bhraonan,
'S gach lus a dh'fhaodadh bhi 'n aodann thom,
M'an choire 's aoidheile tha r'a fhaotainn,
A chunna' daoine an taobh so 'n Fhraing;
Mur dean e caochladh, b'e 'n t-aighear saoghalt'
Do ghillean aotrom bhi daonnan ann.

'S ann m'an Ruadh-aisridh dh'fhàs na cuairteagan,
Cluthor, cuachanach, cuannar, ard,
Na h-uile cluaineag 's am barr air luasgadh,
'S a' ghaoth 'g an sguabadh a null 's a nall:
Bun na cioba is barr a' mhilltich,
A' chuiseag dhireach, 's an fhiteag cham;
Muran brioghor, 's an grunnasg lionmhor,
M'an chuilidh dhiomhair, am bi na suinn.

Tha sliabh na lairig an robh Mac-Bhaidi,
'N a mhothar fasaich, 's na straca trom;
Slios na bàn-leacainn, cha'n i 's tàire,
'S gur tric a dh'àraich i 'n lan damh donn:
'S na h-aighean dàra nach teid an bhà-thigh,
A bhios le 'n àlach gu h-ard 'n an grunn,
'S na laoigh gu h-ùiseil a la 's a dh'oidhche,
'S na h-uiread cruinn diubh air druim Clach-fionn.

Do leacan caoimhneil, gu dearcach, braoileagach,
Breac le faoireagan 's cruinn dearg ceann;
An creamh 'n a chathraichean am bac nan staidhrichean,
Stacan fraoidhneasach nach bu ghann:

Am bearnan-brìde, 's a' pheighinn rioghail,
'S an canach mìn-gheal, 's am mìslean ann;
'S a h-uile mir dheth, o'n bhun a's ìsle
Gu h-ionad cìrein na crich' a's aird'.

'S riomhach còta na creige moire,
'S cha'n 'eil am fòlach a'd chòir 's an àm,
Ach meanan còinnich, o 's e bu nòsaire,
Air a chomhdachadh bhos is thall:
Na lagain chomhnard am bun nan srònag,
Am bi na sobhraichean, 's neoinein fhann,
Gu bileach, feoirneanach, milis, roineagach,
Molach, romach, gach seors' a th' ann.

Tha mala ghruamach de'n bhiolair uaine,
Mu n' uile fuaran a th' anns an fhonn;
Is doire shealbhag aig bun nan garbh-chlach,
'S an grinneal gainmhich' gu meanbh-gheal pronn,
'N a ghlugan-plumbach air ghoil gun aon-teas,
Ach coileach buirn tigh'n á grunnd eas lom,
Gach sruthan uasal 'n a chuailean cùl-ghorm,
A' ruith 'n a spùta, 's 'n a lùba steoll.

Tha bradan tarra-gheal 's a' choire gharbhlaich,
Tha tigh'n o'n fhairge bu ghailbheach tonn,
Le luinneas mheamnach a' ceapa' mheanbh-chuileag,
Gu neo-chearbach le cham-ghob crom:
Air bhuinne borb, is e leum gu foirmeil,
'N a eideadh colgail bu ghorm-glas druim,
Le shoislean airgid, gu h-iteach, meana-bhreac,
Gu lannach, dearg-bhallach, earr-gheal sliom.

'S e Coire-cheathaich an t-aighear prìseil,
'S an t-àite rioghail mu'm bidht' a' sealg,
'S bidh feidh air ghiulan le lamhach fudair,
A' cur luaidhe dhù-ghorm gu dlu 'n an calg:
An gunna gleusda, 's an cuilean eutrom,
Gu fuileach, feumanach, treubhach, garg,
A' ruith gu siubhlach, a' gearradh shurdag,
S' a dol g'a dhùbhlan ri cùrsan dearg.

Gheibhte daonnan mu d'ghlacaibh faoine,
Na h-aighean maola, na laoigh, 's na maing;
Sud bu mhiann leinn am maduinn ghrianaich,
Bhi dol g' an iarraidh, 's a' fiadhach bheann,
Ged thigeadh siantan oirnn uisg' is dìle,
Bha seòl g'ar didean mu'n chrich 's an àm,
An creagan iosal am bun na frìthe,
'S an leaba-dhion, is mi m' shineadh ann.

'S a' mhaduinn chiuin-ghil, an àm dhomh dusgadh,
Aig bun na stùice b'e 'n sugradh leam;
A' chearc le sgiucan a' gabhail tuchain,
'S an coileach cuirteil a' durdail crom;
An dreathan surdail, 's a ribheid chiuil aige,
A' cur nan smuid dheth gu luthor binn;
An druid 's am bru-dhearg, le moran ùinich,
Ri ceileir sunntach bu shiubhlach rann.

Bha eoin an t-sleibhe 'n an ealtainn ghle ghloin,
A' gabhail bheusan air ghéig 's a' choill,
An uiseag cheutach, 's a luinneag fein aice,
Feadan spéiseil gu reidh a' seinn:

A' chuag, 's smeorach, am barr nan ògan,
A' gabhail orain gu ceolmhor, binn;
'N uair ghoir an cuannal gu loinneil guanach,
'S e 's gloine chualas am fuaim 's a' ghleann.

'N uair thig iad comhla na bheil a'd chòir-sa
De n' h-uile seorsa bu chòir bhi ann,
Damh na croice air srath na mointich,
'S e gabhail crònain le dreocam ard;
A' dol 's an fhéithe gu bras le h-eibhneas,
A' mire-leumnaich ri eildeig dhuinn;
Bi sin an ribhinn a dh'fhàs gu mileanta,
Foinneamh, finealta, direach, seang.

Tha mhaoisleach chul-bhuidh' air feadh na dusluing
Aig bun nam fiuran 'g an rusgadh lom,
'S am boc gu h-utlaidh ri leaba chuirteil,
Is e 'g a bùrach le rùtan crom;
'S am minnean riabhach bu luime cliathach,
Le chuinnean fiadhta, a's fiadhaich ceann,
'N a chadal guamach an lagan uaigneach,
Fo bharr na luachrach 'n a chuairteig chruinn.

Is lionmhor cnuasachd a bha m'an cuairt duit,
Ri àm am buana bu luaineach clann,
Ri tional guamach, gu fearail, suairce,
'S a' roinn gu h-uasal na fhuair iad ann;
Ceir-bheach 'n a cnuacaibh, 's an nead 'n a chuairteig,
'S a' mhil 'g a buannachd air cruaidh an tuim,
Aig seillein riabhach, breaca, srianach,
Le'n crònan cianail a's fiadhta srann.

Bha cus r'a fhaotainn de chnothan caoine,
'S cha b'iad na caochagan aotrom gann,
Ach bagailt mhaola bu taine plaoisg,
Toirt brigh á laoghan nam maoth-shlat fann;
Srath nan caochan, 'n a dhosaibh caorainn,
'S 'n a phreasaibh caola, lan chraobh is mheang;
Na gallain ùra, 's na faillein dhlùtha,
'S am barrach dùinte mu chùl nan crann.

Gach àite timchioll 'n a fhàsach iomlan,
Màm is fionn-ghleann, 's an tuilm 'g a chòir,
Meall-tionail laimh ris, gu molach, tlàthail,
B'e chulaidh dh'àrach an àlaich òig;
Na daimh 's na h-eildean am maduinn chéitein,
Gu moch ag eirigh air reidhlean feoir;
Greidhean dhearg dhiubh air taobh gach leargain,
Mu'n choire gharbhlaich, d'an ainm an Ceò.

---

## MAC-NA-BRACHA.

[William Ross was born in Broadford, Skye, in 1762, and died in Gairloch, at the early age of 28. He received a good education, and at the time of his death was parish schoolmaster of Gairloch. His poems were published in 1830 by Mr. John Mackenzie, editor of the *Beauties of Gaelic Poetry.*]

LUINNEAG.

'S toigh linn drama, lion a' ghlaine,
Cuir an t-searrag sin a nall;
Mac-na-bracha 'n gille gasda,
Cha bu rapairean a chlann.

Ge b'e dhi-moil thu le theangaidh,
B'olc an aithne bha 'n a cheann,
Mur d'thig thu fhathast 'n a charamh,
Gu bheil mo bharail-sa meallt'.

Nam b'e duine dha nach b'eol thu,
Dheana' foirneart ort le cainnt,
Cha bhidheamaid fein dha leanmhuinn,
Chionn 's gu'm biodh do shealbh air gann.

Ach fear a bha greis 'n ad chomunn,
Cha b'e chomain-sa bha ann
Bhi cuir mi-chliu air do nadur,
Gur ann dhasa bhios a chall.

Cò dh'aoireadh fear do bheusan,
Ged a bheirt' e fein 's an *Fhraing?*
No dhi-moladh stuth na Tòiseachd?
Ach trudar nach òladh dram.

Stuth glan na Tòiseachd gun truailleadh,
  An ioc-shlaint a's uaisle t'ann,
'S fearr gu leigheas na gach lighich,
  Bha no bhitheas am measg Ghall.

Cia mar a dheanamaid banais,
  Cumhnanta, no ceangal teann ?
Mur bi dram againn do'n Chleireach,
  Bu leibideach feum a pheann.

Tha luchd crabhaidh dha do dhìteadh,
  Le cul-chainnt is briodal feall,
Ged nach aidich iad le'm beoil thu,
  Olaidh iad thu mar an t-allt.

A' Chleir fein, ge seunt' an còta,
  Tha'n sgornanaibh ort an geall,
Tha cuid aca ghabhas fraoileadh,
  Cho math ri saighdear 's a' champ.

An t-Olla Mac-Iain le 'Bheurla,
  Le 'Laidinn is Ghreugais-chainnt,
Gu'n d'fhag stuth uaibhreach 'n an Gael,
  Teang' a' chànanaich ud mall.

'N uair thug e ruaig air feadh na h-Alba,
  'S air feadh nan garbh-chrioch ud thall
Dh'fhag Mac-na-brach' e gun lide
  'N a amadan liodach, dall.

Gu'm b'ait leam fein, fhir mo chridhe,
  Bhi mar ri d'bhuidheann 's gach àm,
'S tric a bha sinn 'n ar dithis,
  Gun phìob, gun fhidheall, a' danns' !

'S toigh linn drama, lion a' ghlaine,
Cuir an t-searrag sin a nall,
Mac-na-bracha 'n gille gasda,
Cha bu rapairean a chlann.

---

## ORAN GAOIL.

Feasgar Luain, 's mi air chuairt,
Gu'n cualas fuaim nach b'fhuathach leam,
Ceol nan teud gu h-ordail, reidh,
Is còisir da reir os a chionn;
Thuit mi 'n caochladh leis an ioghnadh,
A dh'aisig mo smaointean a null,
'S chuir mi 'n ceill gu'n imichinn céin,
Le m'aigne fein, 's e co-strèap rium.

Chaidh mi steach an ceann na còisir,
An robh òl is ceol is danns',
Ribhinnean is fleasgaich òga,
'S iad an ordugh grinn gun mheang;
Dhearcas fa leth air na h-òighean,
Le rosg fòil a null 's a nall,
'S ghlac' mo chridhe, 's mo shuil còmhla,
'S rinn an gaol mo leon air ball!

Dhiuchd mar aingeal ma mo choinneamh,
'N ainnir òg bu ghrinne snuadh;
Seang shlios fallain air bhlath canaich,
No mar an eal' air a' chuan;

Suil ghorm, mheallach, fo chaoil mhala
'S caoine sheallas 'g amharc uath,
Beul tlà, tairis, gun ghne smalain,
Dha'n gnath carthannachd gun uaill.

Mar ghath grein' am madainn chéitein,
Gu'n mheath i mo leirsinn shùl,
'S i ceumadh urlair gu reidh, iompaidh,
Do reir punganan a chiuil;
Ribhinn mhòdhail 's fior-ghlan foghlum,
Dh'fhion-fhuil mhordhalach mo ruin,
Reull nan òighean, grian gach còisridh,
'S i 'n chiall chomhraidh, cheol-bhinn, chiuin.

'S tearc an sgeula sunnailt t'eugaisg,
Bhi ri fheutainn 's an Roinn-Eorp,
Tha mais', is feile, tlachd, is ceutaidh,
Nach facas leam fein fa m'chòir,
Gach cliu a' fàs riut, 'muirn 's an aillteachd,
An sugradh, 's am manran beoil,
'S gach buaidh a b'aill' a bh'air Diana,
Gu leir mar fhàgail, tha aig Moir.

'S bachlach, dualach, cas-bhuidh', cuachach,
Càradh suaineis gruaig do chinn,
Gu h-aluinn, boidheach, fainneach, or-bhuidh',
An caraibh seoighn' 's an ordugh grinn.
Gun chron a' fàs riut, a dh'fheudt' aireamh,
O do bharr gu sàil do bhuinn;
Dhiuchd na buaidhean, òigh, mu'n cuairt dut,
Gu meudachdainn t'uaill 's gach puing!

Bu leigheas eucail, slan o'n Eug,
Do dh'fhear a dh' fheudadh bhi ma d'chòir,
B' fhearr na' n cadal bhi 'n ad fhagaisg,
'G eisdeachd agallaidh do bheoil;
Cha robh *Bhenus* am measg leugaibh,
Dh'aindeoin feucantachd cho boidh'ch,
Ri muirnein mhin, a leon mo chridh,
Le buaidhean, 's mi 'g a dìth ri m' bheo.

'S glan an fhion-fhuil as na fhriamhaich
Thu gun fhiaradh mhiar, no mheang,
Cinneadh mordhalach, bu chrodha,
Tional còmhla cho-stri lann,
Bhuidhneadh cuis a bharr nan Dù-ghall,
Sgiursadh iad gu'n dùchas thall,
Leanadh ruaig air Cataich fhuara,
S a' toirt buaidh orr' anns gach ball.

Tha cabar-feidh an dlùth's do reir dhut,
Nach biodh eisleineach 's an stri,
Fir nach obadh leis 'g an togail
Dol a chogadh 'n aghaidh Rìgh,
Bu cholgail, faiceant' an stoirm feachdaidh,
Armach, breacanach, air tì
Dol 's an iomairt gun bhonn gioraig,
'S iad nach tilleadh chaoidh fo chìs.

'S trom leam m'osnadh, 's cruaidh leam m'fhortan
Gun ghleus socair, 's mi gun sunnd,
'S mi ri smaointean air an aon run,
A bhuin mo ghaol gun ghaol d'a chionn.

Throm na Duilean peanas dubailt,
Gu mis' umhlachadh air ball,
Thàlaidh *Cupid* mi 's an dùsal,
As na dhuisg mi bruite, fann !

Beir soraidh uam do'n ribhinn shuairc',
De'n chinneadh mhor a's uaisle gnàs,
Thoir mo dhurachd-sa g'a h-ionnsaidh,
'S mi'n deadh run d'a culbuidh' bàn ;
'S nach bruadar cadail a ghluais m'aigne,
'S truagh nach aidich e dhomh tàmh,
'S ge b'ann air chuairt, no thall thar chuan,
Gu'm bi mi smuainteach ort gu bràth.

---

## MARBHRANN DO MHR. SEUMAS BEATTIE.

[Ewen MacLachlan, poet and scholar, was born at Coruanan in Lochaber in 1775. He was educated at the University of Aberdeen, and became Headmaster of the Grammar School of Old Aberdeen. He published some Gaelic verses in 1798, in a volume of poems by Allan M'Dougall (Ailean Dall) which he edited for that blind bard. In 1816 he published "Metrical Effusions" in Gaelic, English, Latin, and Greek. He translated the first seven books of Homer into Gaelic verse. He transcribed the Dean of Lismore and other Gaelic manuscripts for the Committee appointed to report on the authenticity of Ossian's Poems. At the time of his death, which took place in 1822, at the early age of 47, he was engaged with Dr. Macleod of Dundonnell in preparing the Dictionary afterwards published by the Highland Society of Scotland.]

Och nan och! mar a ta mi;
Threig mo shugradh, mo mhanran, 's mo cheol!
'S trom an aiceid tha 'm chradh-lot,
'S goirt am beum a rinn sgainteach a'm fheoil;
Mi mar anrach nan cuaintean,
A chailleas astar feadh stuadhan 's a' cheo;
O'n bhuail teachdair a' bhàis thu,
A Charaid chaoimh bu neo-fhailteumach gloir.

A Ghaoil! a Ghaoil de na fearaibh!
'S fuar a nochd air an darach do chreubh,
'S fuar a nochd air a bord thu,
Fhiurain uasail bu stoild' ann ad bheus!

An lamh gheal, fhuranach, chairdeil,
A's tric a ghlac mi le failte gu'n phléid,
Ri d'thaobh 's an anart 'n a sineadh,
'N a meall fuar creadha, fo chìs aig an eug!

A' mhiog-shuil dhonn bu tlà sealladh,
A nis air tionndadh gun lannair a'd cheann!
'S samhach binn-ghuth nan ealaidh!
'S duint' am beul ud o'm b'annasach cainnt!
An cridhe firinneach soilleir,
Leis 'm bu spìdeil duais foille, no sannt;
A nochd gun phlosg air an déile!
Sian mo dhosgainn, nach breugach an rann!

Gun smid tha 'n ceann anns na thàrmaich
Bladh gach eolais a b'àird' ann am miagh;
Gliocas eagnaidh na Greige,
'S na thuig an Eadailt bu gheur-fhaclaich brigh!
'S balbh fear-reitich gach teagaimh;
Anns a' bheurla chruaidh, spreigearra, ghrinn!
'N uair bhios luchd-foghluim fo dhubhar,
Cò 'n a t-ionad-sa dh'fhuasglas an t-snuim?

'S balbh an labhraiche pongail,
Bu tearc r'a fhaotainn a chompanach beoil;
Am briathran snaighte, sgéimh-dhealbhach,
A chur na h-ealaidh no 'n t-seanchais air neoil;
Ge b'e bard an dain cheutaich,
Mu chian-astar Æneais o Throidh;
'S firinn cheart nach bu diù leis,
E fein thoirt mar ughdair do sgeoil.

Gun smid tha'n gliocair a b'eolach,
Air fad na cruitheachd a dh'ordaich Mac Dhé!
Gach gne an saoghal na fairge,
'S a' mhachair chomhnard no 'n garbhlaich an t-sleibh:
Gach bileag ghorm a tha lùbadh,
Fo throm eallaich nan driuchd ris a' ghrein;
'S an rioghachd mheatailtich b'aghor,
Do phurp ag innse' dhuinn nadur gach seud.

'S balbh fear-aithne nan ràidean,
A shoillsich aingil is fàidhean o thùs;
Is soisgeul ghlormhor na slainte,
Thug fios air trocairean Ard-righ nan dùl:
An steigh gach teagaisg bu ghrasmhoir',
'S tearc pears-eaglais thug barr ort, a Ruin!
Dochas t-anma bu laidir,
'S an fhuil a dhoirteadh gu Parras thoirt dhuinn.

Riaghlaich t'eolas 's do ghiulan,
Modh na foirfeachd a b'iul dut 's gach ceum;
Do mhor-chridh' uasal gun tnùth ann
Gun ghoimh, gun uabhar, gun lùban, gun bhreug;
Cha b'uailse tholgach an fhasain,
Cha dealradh saibhreis a dh'atadh do spéis;
Si 'n inntinn fhior-ghlan a b'fhiu leat,
Is foghlum dichill 'g a stiuradh le céill.

Mo chreach leir! an tigh muirneach,
'S am faict' a' ghreadhain gu sunntach mu'n bhord,
Dreòs na ceire toirt soillse,
Gach fion bu taitniche faoileas, fo chroic:

Do chuilm bu chonaltrach, failteach,
B'aiseag slainte dhuinn manran do bheoil;
Bu bhinn a thogail na téis thu,
'S a' chruit fhonnor 'g a gleusadh gu ceol.

'N uair dh'eireadh còisridh bu choinnealt,
A dhanns' gu lughor ri pronnadh nam pong;
Gu'm b'eibhinn crì' do mhna-comuinn,
Do chroilein maoth, 's iad gu tomanach, donn,
A ghearradh leum air bhord loma,
Dol seach a chéile mar ghoireadh am fonn,
Ach dh'fhalbh sid uile mar bhruadar,
" No bristeadh builgein air uachdar nan tonn."

A righ! gur cianail mo smaointean,
Ri linn do t'àrois bhi faontrach gun mhuirn!
Sguir a' chuilm 's an ceol-gàire,
Chaidh meoghail ghreadhnach is manran o'r cùl:
Chinn an talla fuar fàsail;
'S e chuir mullach na fardaich 'n a smùr,
Ceann na didein 's na riaghailt,
A bhi 's a' chadal throm shiorruidh nach duisg!

Do bhantrach bhochd mar ian tiamhaidh,
Ri truagh thursa, 's a sgiathan mu h-àl;
A neadan creachta, 's i dòineach,
Mu gaol a sholair an lòn daibh gach tràth:
O'n dh'imich Fir-eun na h-ealtainn,
Tha'n t-searbh-dhìle tighinn thart' as gach aird!
A Righ nan aingeal! bi d' dhion daibh,
'S tionndaidh ascaoin na sìne gu tlàths.

'S ioma suil a ta silteach,
A thaobh ùigh nam fear glic gun bhi buan:
Tha mìltean urnuigh 'g ad leantainn,
Le mìltean durachd, is beannachd gu t'uaigh;
A liuthad diulannach ainnis,
A dh'ardaich t'ionnsachadh ainneamh gu uaill;
'S gach la bhios cairdeas air faighneachd,
A Bheattie chliuitich! bidh cuimhn' air do luach.

Rinn t'eug sinn uile gun sòlas,
Tha teach nan innleachd 's an òigridh fo phràmh;
Chaidh Albainn buileach fo eislean,
Sguir na Ceolraidhean Greugach d'an dàn;
Thainig dall-bhrat na h-oidhch' oirnn,
O'n chaidh lochran na soillse 'n a smàl:
B'e sid an crith-reothadh céitein
A mhill am fochann bu cheutaiche barr!

Bu tu craobh-abhull a' ghàraidh,
A chaoidh cha chinnich ni's aillidh fo'n ghrein!
Dealt an t-samhruidh mu blàthaibh,
Luisreadh dhuilleag air chràcaibh a geug,
Ach thilg dubh-dhoirionn a' gheamhraidh,
A' bheithir theinntidh le srann as an speur;
Thuit an gallan ùr, riomhach,
'S uile mhaise ghrad-chrion air an fheur!

A Thi tha stiùireadh na cruinne!
'S tu leig d'ar n-ionnsuidh a' bhuille bha cruaidh!
Sinne chaill an t-sàr ulaidh,
Neamhnuid phriseil nan iomadaidh buaidh!—

Dh'fhalbh a' chombaisd, 's na siuil oirnn,
Chaidh an gaisreadh 's an fhiubhai 'n am bruan,
Gach creag 'n a cunnart do'n iubhraich,
O laidh duibhr' air reull-iuil an Taobh-tuath.

Och, nan och! mar a ta mi;
Mo chridhe 'n impis bhi sgainte le bron!
Tha 'n caraid-cuirt' an deigh m'fhagail,
A sheasadh durachdach dàn' air mo chòir:
Bidh sid a'm chliabh 'n a bheum cnàmhain,
Gus an uair anns an tàr mi fo'n fhòd;
Ach 's glic an t-Aon a thug cìs dhinn,
'S da ordugh naomh bith'mid striochdta gach lò.

---

## CRAOBH-SGAOILEADH AN T-SOISGEIL.

[The Rev. James MacGregor, D.D., author of the following extract, was a native of Perthshire. Shortly after being licensed to preach the gospel, he emigrated to Nova Scotia, where, as well as in the neighbouring districts of Cape Breton and Prince Edward Island, he laboured among his countrymen with great ability and devotedness. He died at Pictou in 1830 at the age of 68.]

THA aoibhneas a' lionadh mo chrì
'S cha tràghadh do shìth mo chuim:
Tha naigheachd ni's taitnich' 's an tìr,
Na chualas ri linn mo chuimhn':
Cha naigheachd air Oisean nam Fiann,
No gaisgeach bha riamh am feachd:
Cha naigheachd air sealgaireachd fhiadh,
No giulan am bian gu teach:

Cha naigheachd air creachadh nan Gall,
Le ceathairn nan gleann 's nan stùc,
No idir air siubhal nam beann,
An eideadh nach ceangladh glùn:
Cha naigheachd air tapadh nan Gael
No treubhantas ard an lann,
A' leagadh an naimhdean gu làr,
No sgoltadh an cnàmh, 's an ceann:

Cha naigheachd air fineachaibh treun',
A chogadh 's nach geilleadh beo:
Clann-Ghriogair bha aineolach, gleusd',
'S nach tric a bha reidh ri còir;

Clann-Domhnuill le'm b'aiteas lamh-dhearg;
   Clann-Chamshroin bha calm' gun chéill;
'S mar sin gach Clann eile b'fhearr ainm,
   'S gach ceannard bu ghairge na chéil'.

Ach naigheachd air Soisgeul nan gràs
   Bhi sgaoileadh 's gach aird mu'n cuairt;
'S am Bioball le facal na slaint',
   Bhi ruigheachd gach àit' le buaidh:
Toirt caochladh air inntinn an t-sluaigh,
   'G an ciuineach' mar uain gu sìth;
A' claoidheadh gach ardain is uaill,
   'S a' cur gach droch bhuaidh fo chìs.

Tha 'm Freasdal ag obair le buaidh;
   Le carthannachd ghluais an tìr,
Chum cosg air an t-Soisgeul chur suas,
   'S gach àit' am beil sluagh g'a dhìth.
Bidh teachdairean eudmhor, nach mall,
   A' siubhal 's gach ball gun chlos,
A nochdadh do thruaghanaibh dall,
   Na slighe nach cam gu fois.

Càirear Biobaill am pailteas an clò,
   An cainntibh nan slògh gu léir;
Cainntean coimheach a dh'iomadach seors',
   Mu nach cuala sinn sgleo, no sgeul.
Theid an Sgriobtur gu grad do'n taobh-tuath,
   Gu Ruisianaich ghruamach, bhorb,
Gu Lochlainnich, 's Laplannaich fhuar,
   Is Tartaraich luath gun cholg.

Ni 'n fhirinn iad callda gun dàil
Is lionar le gras an crì;
Cha mhair iad 'n an coimhich air gradh,
No cleachdannaibh blà na sìth:
Oir treigidh iad buirbeachd an gnè,
Is leanaidh iad seimhachd Chriosd;
Thig creideamh g' an ionnsaidh o neamh;
Chuireas mais air am mèinn gu sìor.

Ge farsainn tha Asia mhor,
Ge lionmhor a slògh thar meas,
Ge h-iomadh an cànain, 's an dòigh,
'S ge pailt tha gach sògh 'n am measg;
Ge daingean ta ceangal an crì,
Ri aoradh nan iodhala balbh,
Ruigidh 'n sgriobtur gach cearna d'an tìr,
'S bheir e leis iad le sgriob air falbh.

Daoin' obhar is dubh an taobh-deas,
An Afric' fo theas na gréin',
Ged bha iad 'n an tràillibh 's 'n an creich,
Aig muinntir gun seirc, gun chéill,
Ni 'm Bioball 's an Soisgeul iad saor,
'S bi'dh iad 'n an laoich aig Criosd;
Gabhaidh 'n anma r'a fhirinn 's r'a ghaol,
'S bheir a spiorad dhaibh naomhachd fhìor.

Theid an soisgeul le sholus mar ghrein
A dh'ionnsaidh an iar mu'n cuairt,
America 's Innseanaich fhiat',
Is Eileanaich cian a' chuain:

Taid aineolach, allaidh, gun chiall,
   Taid buaireasach, fiadhaich, coirbt',
Taid diorrasach dioghaltach, dian,
   Bras, ardanach, iargalt, borb.

Sàr chothrom do Shoisgeul na slaint,
   'S do chumhachd nan gras aig Criosd,
Bheir mathanas saor dhaibh gun dàil,
   Is creideamh bhios laidir, fìor:
A ghlanas an cridhe gun chàird,
   O'n truaillidheachd ghràineil, bhreun;
A cho-chumas ri Dia iad le gradh,
   'S le naomhachd 'n an càil, 's 'n an gleus.

Bidh gach aidmheil is creideamh 'n an aon,
   Gun seachran, gun aomadh clì;
Thig na Papanaich thugainn gu saor,
   An ceanglaichibh gaoil is sìth.
Thig Arabaich 's Turcaich le chéil',
   'S theid Mahomet eigheach sios;
Thig na h-Iudhaich le durachd 'n an deigh.
   Thoirt umhlachd is geill do Chriosd.

Cha bhi duthaich no rioghachd fo'n ghrein,
   No fine, no treubh, no clann,
Air nach soillsich an soisgeul gu reidh,
   Mu'n diobair an fheill a th' ann.
Nach aoibhinn an obair do dhaoin'
   Am Bioball a sgaoileadh 'n cein!
Bhi gnathach' an dichill, 's am maoin,
   Chur innleachdan gaoil an ceill!

Cia cliuiteach na cuideachdan còir,
  A's seirceil, 's a's òirdheirc gnè,
Ghabh Freasdal 'n a laimh chur air doigh,
  A' ghnothaich ud 's boidhche sgèimh!
Taid dusgadh an t-sluaigh gu bhi fial,
  Thoirt mhìltean is chiadan seach;
Taid caitheadh gach peighinn le ciall,
  Chur a' Bhiobaill an iar 's an ear.

Gu ma sona do'n cheud "Chuideachd" chaoin,
  A dh'ullaich le'n saoith'r e dhuinn,
Anns a' chanain d'an tug sinn ar gaol,
  'S nach tuigte' a caochla leinn.
B' iad Stiubhardaich fine an àigh,
  'S math choisinn iad gradh gach linn,
A ghnathaich an ionnsachadh ard,
  'G a thionnda' gu Gailig ghrinn.

Gu ma maireann do'n Chuideachd a's uails',
  Fhuair urram is buaidh thar chàch;
Bhios cruinn ann an Lunnuinn an t-sluaigh,
  'N àm tighinn mu'n cuairt do'n Mhaigh,
Sud cuideachd a dh'eirich 'n ar n-airc,
  Chur Bhioball am pailteas nall,
Na dhiolas ar bochdan air fad,
  'S na lionas gach srath 's gach gleann.

Tha chuideachd ud sior dhol am meud
  Gun laigse d'an eud, no sgìos:
Tha 'n obair a' sgaoileadh an céin,
  Air fad is air leud gach tìr.

Righ! gur iomadach mìle, 's deich mìl',
   D'an tug iad an Bioball seach;
'S e m' earbsa nach teirig dhaibh cìs,
   Fhad 's a bhitheas e dhìth air neach.

Bidh Chuideachd ud eile ann am sgeul
   Tha'm Baile-Dhuneideann cruinn;
Tha tarrainn gach inneil is teud,
   A dh'ionnsachadh leughaidh dhuinn;
Taid cruinneachadh airgid is òir,
   O dhaoine ta còir is stuam',
'S 'g a chaitheadh le cùram ro mhor,
   Cur sgoilean gu h-ordail suas;

Los gu'm faighear le sean, is le òg
   Deagh theagasg is foghlum suairc,
'S gu'n leugh iad na comhairlean còir,
   Thug Dia dhuinn gu'r seoladh suas;
Oir ged a bhiodh Biobaill gu leoir,
   Aig big is aig mòir an t-sluaigh,
Mur b'aithne dhaibh 'n leughadh air chòir,
   Cha'n fhaigheadh iad eolas uap'.

Bha na Gaeil ro aineolach, dall,
   Bha ionnsachadh gann 'n am measg;
Bha 'n eolas cho tana, 's cho mall,
   'S nach b' aithne dhaibh 'n call a mheas;
Cha chreideadh iad buannachd no stà
   Bhi 'n sgoileireachd ard d'an cloinn,
Ged dh'fheudadh iad fhaicinn gach là,
   Gur i thog o'n làr na Goill.

Ach b'annsa leo 'n airgiod 's an òr
   A chaitheadh gu gòrach truagh,

Ri amaideachd, òranaibh 's òl,
  Ri bainnsean, 's ri ceòl d'an cluais.
Cha'n ioghnadh ged bha iad gun chàil,
  Do fhacal na slàint' aig Dia,
Ged choisinn an namhaid an gradh,
  'S ged bha iad toirt da a mhiann.

Ach theid aineolas nis as an tìr,
  'S gach cleachdadh neo-dhireach, crom,
'S mealaidh sinn sonas is sìth
  Gun fharmad no strì 'n ar fonn.
Theid sgoilean chur suas anns gach cearn,
  Bidh leabhraichean Gailig pailt,
Bidh eolas is diadhachd a' fàs,
  Thig gach duine gu stà 's gu rath.

"Nis togaidh na Gaeil an ceann,
  'S cha bhi iad am fang ni's mò:"
Bidh aca ard-fhoghlum nan Gall,
  Agus tuigse neo-mhall 'n a chòir;
Theid innleachdan 's oibrean air bonn,
  Chuireas saibhreas 'n ar fonn gu pailt,
Bidh an diblidh cho laidir ri sonn,
  'S am bochd cha bhi lom le airc.

Thig na linntean gu cinnteach mu'n cuairt;
  Tha 'n Sgriobtur a' luaidh thig oirnn
'S an teid Satan a cheangal gu cruaidh,
  'S nach meall e an sluagh le sgleo;
Bidh firinn is si-chaint' is gaol,
  A' ceangal chloinn-daoin' ri chéil',
Cha'n fhaicear fear dona, mi-naomh',
  Theid olc as an t-saoghal is beud.

## FIOS THUN A' BHAIRD.

[William Livingston, the Islay Bard, was born in that island in 1808. He spent the early portion of his life as a tailor in his native island. He afterwards visited various parts of Scotland, and finally settled in Glasgow, where he died in 1870. His early education was neglected, but he made up for this to a considerable extent by incessant reading in later life. He had a vigorous intellect, and poetic talent of no mean order. His poems were first published in 1858, and afterwards in 1882. He also published in English a volume entitled *Vindication of the Celtic Character.*]

THA mhaduinn soilleir grianach,
'S a' ghaoth 'n iar a' ruith gu réidh,
Tha'n linne sleamhuinn siochail,
O na chiuinich stri nan speur.
Tha'n long na h-eideadh sgiamhach,
'S cha chuir sgios i dh'iarraidh taimh,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Toirt an fhios so thun a' Bhaird.
    Thoir am fios so thun a' Bhaird,
    Thoir am fios so thun a' Bhaird,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

So crunadh mais' a' mhìos',
'S an teid do'n dithreabh treudan bhò,
Do ghlinn nan lagan uaigneach,
Anns nach cuir 's nach buainear pòr,
Leab-innse buar nan geum,
Cha robh mo roinn diubh 'n dé le càch,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

Tha miltean spreidh air faichean,
'S caoraich gheal' air creachain fhraoich,
'S na féidh air stùcan fàsail,
Far nach truaillear làr na gaoith,
An siolach fiadhaich neartmhor,
Fliuch le dealt na h-oiteig thlàth,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

Tha'n comhnard 's coirean garbhlaich,
Cors' na fairg' 's gach grainnseach réidh,
Le buaidhean blàths na h-iarmailt,
Mar a dh'iarramaid gu léir,
Tha'n t-seamair fhiadhain 's neoinein,
Air na lòintean feoir fo'm blàth,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

Na caochain fhior-uisg' luath,
A' tigh'n a nuas o chul nam màm,
Bho lochain ghlan gun ruadhan,
Air na cruachan fad' o'n traigh,
Far an òl am fiadh a phailteas,
'S boidheach ealtan lach 'g an snàmh,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

Tha Bogha-mor an t-sàile,
Mar a bha le reachd bith-bhuan,
Am morachd maise nàduir,
'S a cheann-ard ri tuinn a' chuain,

A riombal geal seachd mìle,
Gainmhean sìobt' o bheul an lain,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

Na dùilean steidh na cruitheachd,
Blàths is sruithean 's anail neul,
Ag altrum lusan urail,
Air an luidh an driuchd gu séimh,
'N uair a thuiteas sgàil na h-oidhche,
Mar gu'm b'ann a' caoidh na bha,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

Ged a roinneas gathan greine,
Tlus nan speur ri blàth nan lòn,
'S ged a chithear spreidh air àiridh,
'S buailtean lan de dh'àlach bhò,
Tha ILE 'n diugh gun daoine,
Chuir a' chaor' a bailtean fàs,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

Ged thig ànrach aineoil,
Gus a' chala, 's e 's a' cheo,
Cha'n fhaic e soills' o'n chagailt,
Air a' chladach so ni's mò,
Chuir gamhlas Ghall air fuadach,
Na tha bhuainn 's nach till gu bràth,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

Ged a thogar feachd na h-Alba,
A's cliuiteach ainm air faich' an àir,
Bithidh bratach fhraoich nan Ileach,
Gun dol sios 'g a dion le càch,
Sgap mì-run iad thar fairge,
'S gun ach ainmh'ean balbh 'n an àit',
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

Tha tighean seilbh na dh'fhàg sinn,
Feadh an fhuinn 'n an carnan fuar,
Dh'fhalbh is cha till na Gaidheil,
Stad an t-àiteach, cur is buain,
Tha steidh nan làrach tiamhaidh,
A' toirt fianais air, 's ag ràdh,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Leig am fios so thun a' Bhaird.

Cha chluinnear luinneag òighean,
Seisd nan òran air a' chléith,
'S cha'n fhaicear seoid mar b' abhaist,
A' cuir bàir air faiche réidh,
Thug ainneart fograidh uainn iad,
'S leis na coimhich buaidh mar 's àill,
Leis na fhuair 's na chunnaic mise,
Biodh am fios so aig a' Bhard.

Cha'n fhaigh an déirceach fasgadh,
Na'm fear astair fois o sgìos,
No soisgeulach luchd-eisdeachd,
Bhuadhaich eucoir, Goill, is cìs,

Tha 'n nathair bhreac 'n a lùban
Air na h-urlair far an d'fhàs,
Na fir mhor' a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

Lomadh cearn na h-Oa,
An Lanndaidh bhoidheach 's Roinn Mhic Aoidh,
Tha'n Learga ghlacach ghrianach,
'S fuigheall cianail air a taobh,
Tha'n Gleann 'n a fhiathair' uaine,
Aig luchd fuath, gun tuath, gun bharr,
Mar a fhuair 's a chunnaic mise,
Thoir am fios so thun a' Bhaird.

---

## AN GAIDHEAL A' FAGAIL A DHUTHCHA.

[The following extract was printed by the Rev. Dr. Macleod in *Leabhar nan Cnoc*, appended to "The Emigrant Ship." I was informed by the late Dr. Clerk of Kilmallie that the verses were sent to Dr. Macleod by the Rev. Daniel Kelly, minister of Southend, and afterwards of Campbeltown. They are said to have been composed by a Mr. Stewart.]

A GHLINN mo ghraidh! rinn m' àrach òg,
An eigin t' fhàgail, 's mi gun treoir;
An eigin domh, 's do chloinn mo ghaoil,
Falbh gun dùil ri tionndadh chaoidh?

An eigin domhs' fa dheireadh triall,
Is falt mo chinn 'n a dhualaibh liath?
Earr mo làithean ruith gu luath,
Mar chloich 'n a deann o aird na cruaich.

Ceo na h-aois mu m' shùilibh dall;
Mo chosan lag nach gluais ach mall;
Air chàileachd fhiodha nach tog fonn;
'S mo chridhe fann air fàs ro throm.

Is faoin domh fein bhi 'g eisdeachd ceoil,
Cha duisgear tuillidh mi o'n bhron:
Luidh mo ghrian-sa siar fo stuaigh,
'S cha till i dhomhsa chaoidh le buaidh.

A bhean mo ghaoil, 's nam beusa ciuin,
Na biodh do dheoir a' ruith co dlùth;
Oir claoidhidh bron do neart 's do chàil,
Gun neach 'm bheil iochd no daimh a'd dhàil.

Is goirt le m' chrìdh do chor, a ghaoil,
Aois 'g ad chlaoidh, 's mi fein gun fheum:
An t-àit' an d' fhuair sinn riamh ar leoir,
Cha 'n ionad taimh dhuinn e ni 's mò.

Tha muinntir eil' air teachd d'ar tir,
Is siol nan treun 'g an cur a dhìth,—
Siol nan treun, a ghleidh le buaidh
Ar beanntan ard, is traigh a' chuain.

Ach threig iad fein, 's gach euchd a rinn;
'S tha sinne 'n diugh, an sliochd, gun sgoinn,
Mar chuiseig fhaoin, fo thaom gach sian,
Air call ar neart, ar meas, 's ar miagh.

Gluaisibh, a chlann na muinghin threin,
'S gu'm faigh sibh iochd fo chaochladh grein';
Ge caomh leibh beanntan ard 'ur n-òig',
'S gann gu'm faic sibh iad r' 'ur beò.

Triallaibh dh'ionnsuidh cuan nan stuagh;
Ach, Och! mo chreach! cha b'e mo luaidh;
B' annsa luidhe sios gu ciuin,
Mar ri m'dhàimhich anns an ùir.

'S tric o m'shùil na deura trom,
'S mi sealltuinn air gach larach lom,
Am facas uair mo chairdean treun,
Ge fada 'n diugh gach aon o chéil'.

Cha chluinn mi tuillidh 'n comhradh gaoil,
Moch no feasgar air an raon:
Tha 'n gleann a b'aobhaich' fuaim is ceol
Gu tosdach balbh, mar neach ri bron.

C'ait' an deach na h-ògain threun?
C'àit' an deach na h-òighean caoin?
C'ait' am bheil an aois gun ghruaim?
C'àit' an ceol a b'airde fuaim?

C'àit' am bheil am bord bha fial,
Bheireadh do gach acrach biadh?
Sgapadh iad le foirneart geur,
'S cha'n 'eil a h-aon an diugh le chéil'.

Fhir a shiubhlas gleann mo ghaoil,
Na meallar thu le briathraibh faoin;
Oigh cha ghlac do lamh gu bràth,
'S cha'n iarr i thu gu h-ionad taimh:

Cha'n fhaic thu i le cuaich fo chròic
Moch no feasgar teachd o'n chrò,
Ni mò a chluinn thu 'ceolan binn
Tional ghabhra breac 's na glinn.

'S faoin bhi 'g iarraidh 'n aosda chòir
A shuidh gu tric ri taobh an ròid;
Sgeul cha'n iarr e uait, no dàn,
Cuirm no fleadh cha sgaoil gu bràth.

Ge fann do cheum, 's ge faoin do dhòigh,
Caomh cha'n fhaic thu anns an ròd;
Tha àit' an taimh 'n a làraich fhuair—
Fo eanndaig ghlais,—fo chòinnich uain'.

Iarr 's an fheur an teach bha fial,
Is gheibh an stairsneach caitht' gu trian;
Leachd-an-tein', 's a h-aogas ruadh,
Fraoch is còinneach fàs mu 'bruaich.

Tha'n cnocan glas gun ail 'n a dhruim,
Far an tric a shuidh na suinn;
Far an ruisgeadh iad le chéil',
An rùn 's am beachd, gun tlachd am beud;

Far an labhradh iad gu fial,
Air gach treun a bh'ann o chian;
'S am macraidh òg le ioghnadh graidh
A' snamh 's an sgeul a b'euchdach càil.

Ach ciod e fàth an fhògraidh ghéir?
An d'fhuaradh ciontach sinn am beud?
No 'n do thoill sinn grain an righ,
'N uair nach feud sinn tamh 'n ar tìr?

Ruinn cha'n fheudar sin a luaidh,
Bha sinn riamh a' triall an uaill;
'S ged a thainig sinn fo thàir,
Cha b'e ar coire b'aobhar dha:

Ach sliochd ar treun air caochladh nòis,
An gaol d'an cairdibh thug do'n òr;
An uaill cha'n 'eil an laochraidh threun,
Tha reachd 's an àm 'g an dion o bheud.

Ach feudaidh caochladh teachd ri àm,
'S gu'n iarrar sinn air feadh nam beann;
Ach beann no gleann cha toir a h-aon
A leanas àrmunn dh'ionnsuidh 'n raoin.

Aonaranach, fann, gun treoir,
Bithidh gach triath gun dàimh 'n a chòir,
Treigear e le brosgul baoth
Nan gealtair cealgach ghlac a mhaoin;

Treigear e 'n a amhghar gheur,
Gun aon r'a thaic d'a chinne fein:
Fada, fada, thall thar chuan,
Sgaoilte gheibh e 'm fuigheall truagh.

Chi e 'n sin le deoir 'n a shùil,
Am beud a chinnich leis an tùs,
'N uair a dh'fhogair e o 'sgéith,
Na laochraidh b'fhearr a bha fo'n ghréin.

Ach ged a shil an deoir gach ial,
Aon cha tig a chaoidh g'an dion:
Is cuimhne leo gach cradh is spìd,
A dh'fhuiling iad mu'n d'fhag an tìr.

Dubhach cianail biodh an gleus,
Mar eun na h-oidhche 'n còs leis féin;
Gus an claoidhear annt' le bron,
Gaol an airgid ghlais 's an òir;

Gus an till an gradh 's an t-iochd,
A's dual do athair thoirt d'a shliochd;
'S gu'm faic gach triath gur fearr na tréin,
Na mìlte uan am mìle treud.

Ach 's cian mu'n lionar rìs na glinn,
A dh'oigridh ghlan, mar bh'ann ri m' linn:
Amhluidh darag thuit le gaoith,
Is fad' mu'm fàs a faillein maoth.

Feudaidh samhladh teachd ri àm;
Ach 's lag an gaol, 's is faoin an làmh;

Sliochd nan treun cha'n eighear dhiubh,
'S an dàn cha chluinnear chaoidh an cliu.

Ach cò a chi mi thar an raon?
Cò, ach bràthair ciuin mo ghaoil;
Sgeul gu beachd aige o'n traigh,
Cluinneamaid e uaith' gun dàil.

An eigin duinn bhi triall, a ghaoil,
'N a sgaoileadh suas na siuil ri gaoith?
No 'm feud sinn tamh a nochd 's a' ghleann,
'S an d'araicheadh sinn fein, 's ar clann?

Tha siuil ri croinn 'g an sgaoileadh shuas,
Is gaoth nam beann ag iarraidh chuain;
Tamh ni's faid' cha'n fheudar leinn,
Ach iarramaid gun dàil na tuinn.

A chlann mo ghraidh! cha dàil ni's mò;
'S eigin falbh, 's cha'n ann d'ar deoin;
Ar cnuic, ar glinn, 's ar beanntaidh àrd,
Fhagail faoin gun chaoimh 'n an dàil.

Slan le feidh nam fraoch-bheann ard,
O'n suain cha ghluais mi iad gu bràth;
Slan le earbag bheag o'n raon,
'S faoin a geilt m'a meannan maoth.

Slan le eoin is moiche seinn;
Slan le beanntaibh ard, 's le coill;
Slan le gabhraibh breac nam bruach;
Slan le caoraich is le uain.

Slan le m' theach bha farsuing fial,
'S a chomhla nach do dhruideadh riamh;
Slan le leaca fuar na h-uaigh',
Fo 'm bheil mo dhàimhich ciuin 'n an suain.

Slan le Albainn ghleann is chnoc;
Oir 's eigin domhsa triall an nochd,
Gun duil am feasd ri cois air t'fheur,
Mo chreach! mo chràdh! 's e fàth mo dheur.

---

## MIANN A' BHAIRD AOSDA.

**[The well-known poem called "The wish of the Aged Bard" was first printed, with a translation, in Ranald MacDonald's collection in 1776. It has since been reprinted and translated several times. The author is unknown.]**

O! CÀIRIBH mi ri taobh nan allt,
A shiubhlas mall le ceumaibh ciuin,
Fo sgàil a bharraich leag mo cheann,
'S bi thùs', a ghrian, ro chairdeil rium,

Gu socair sìn 's an fheur mo thaobh,
Air bruaich nan dìthean 's nan gaoth tlà,
'S mo chas 'g a sliobadh 's a' bhraon mhaoth,
'S e lùbadh thairis caoin tre'n bhlàr.

Biodh sobhrach bhàn a's aillidh snuadh,
M'an cuairt do m' thulaich 's uain' fo dhruchd,
'S an neoinean beag 's mo lamh air cluain,
'S an ealabhuidh ri m' chluais gu h-ùr.

Mu'n cuairt do bhruachaibh ard mo ghlinn,
Biodh lùbadh gheug is orra blà;
'S clann bheag nam preas a' tabhairt seinn,
Do chreagaibh aosd' le òran gràidh.

Briseadh tre chreig nan eidheann dlù,
Am fuaran ùr le torramam trom,
Is freagradh Mac-talla gach ciuil,
Ri srann-fhuaim sruthadh dlù nan tonn.

Freagradh gach cnoc agus gach sliabh,
Le binn-fhuaim gheir nan aighean mear;
'N sin cluinnidh mise mìle geum,
A' ruith m'an cuairt domh 'n iar 's an ear.

M'an cuairt biodh lù-chleas nan laogh,
Ri taobh nan sruth, no air an leirg,
'S am minnean beag de'n chomhrag sgìth,
A'm achlais a' cadal gun cheilg.

Sruthadh air sgéith na h-osaig mhìn,
Glaodhan maoth nan crò mu'm chluais,
'N sin freagraidh mheanbh-spreidh, 'n uair chluinn,
An gineil, 's iad a' ruith a nuas.

O! ceum an t-sealgair ri mo chluais,
Le sranna ghath, is chon feadh sleibh,
'N sin dearrsaidh 'n òige air mo ghruaidh,
'N uair dh'eireas toirm air sealg an fhéidh,

Duisgidh smior a'm chnaimh, 'n uair chluinn,
Mi tailmrich dhos is chon is shreang,
'N uair ghlaodhar, "Thuit an damh," ta m' bhuinn,
A' leum gu beò ri àird' nam beann.

'N sin chi mi, air leam, an gadhar,
A leanadh mi anmoch is moch;
'S na sleibh bu mhiannach leam bhi taghall,
'S na creagan a' fhreagradh do'n dos.

Chi mi 'n uamh a ghabh gu fial
'S gu tric ar ceuma o 'n oidhch';
Dhuisgeadh ar sunnd ri blàths a crann,
'S 'n a sòlas chuach bu mhòr aoibhneas.

Bhiodh ceò air fleadh a bhàrr an fhéidh
Ar deoch á Tréig 's an tonn ar ceol,
Ged sheinneadh tathaisg 's ged rànadh sléibh,
Sìnte 's an uaimh bu sheimh ar neoil

Chi mi Beinn-ard a's àillidh fiamh,
Ceann-feadhna nam mìle beann,
Bha aisling nan damh 'n a ciabh,
'S i leabaidh nan nial a ceann.

Chi mi Sgur-eilt air bruaich a' ghlinn
An goir a chuach gu binn an tos
Is Gorm-mheall àilt 'n am mìle giubhas
Nan luibh, nan earba, 's nan lon.

Biodh tuinn òg' a' snamh le sunnd,
Thar linne 's mìne giubhas, gu luath;
Srath ghiubhais uaine aig a ceann,
Is lubadh chaoran dearg air bruaich.

Bidh nighean aluinn an uchd bhàin,
A' snamh le spreidh air bharr nan tonn,
'N uair thogas i a sgiath an aird',
A measg nan nial cha'n fhàs i trom.

'S tric i 'g astar thar a chuain,
Gu aisridh fhuar nan ioma ronn,
Anns nach togar bréid ri crann,
'S nach do reub sron dharaich tonn.

Bidh tusa ri dosan nan tom,
Le cumha do ghaoil ann ad bheul,
Eala, thriall o thìr nan tonn
'S tu seinn domh ciùil an aird' nan speur.

O! eirich thus' le t'oran ciuin,
'S cuir naigheachd bhochd do bhroin an ceill;
'S glacaidh Mac-talla gach ciuil,
An guth tùrsa sin o d' bheul.

Tog do sgiath gu h-àrd thar chuan,
Glac do luath's o neart na gaoith,
'S eibhinn ann am chluais an fhuaim,
O d' chridhe leoint'—an t-òran gaoil.

Cò an tìr o'n ghluais a' ghaoth,
Tha giulan glaoidh do bhroin o'n chreig?
Oigfhir a chaidh uainn a thriall,
'S a dh'fhàg mo chiabh ghlas gu'n taic.

Bheil deòir do ruisg mu thùs na ribhinn,
A's mìne mais', 's a's gile làmh?
Sòlas gun chrìoch do'n ghruaidh mhaoith,
A chaoidh nach gluais o'n leabaidh chaoil.

Innsibh, o'n thréig mo shuil a ghaoth,
C' àit' bheil a' chuilc a' gabhail tamh,
Le glaodhan bròin 's na brìc r'a taobh,
Le sgiath gun deò a' cumail blàir.

Togaibh, 's càiribh le'r laimh threin,
'S cuiribh mo cheann fo bharrach ùr,
'N uair dh'eireas a' ghrian gu h-ard,
Biodh a sgiath uain' os cionn mo shùl.

An sin thig thusa, aisling chiùin,
Tha 'g astar dlù measg reul na h-òidhch',
Biodh gniomh m' oidhche ann ad cheol;
'S thoir aimsir mo mhùirn gu m' chuimhn'.

O m'anam! faic an ribhinn òg,
Fo sgéith an daraich, righ nam blàth,
'S a sneachd-lamh am measg chiabhan òir,
'S a meall-shuil chiuin air òg a gràidh.

Esan a' seinn r'a taobh 's i balbh,
Le cridhe leum, 's a' snamh 'n a cheol,
An gaol o shùil gu sùil a' falbh,
Cur stad air feidh nan sleibhtean mor.

Nis thréig an fhuaim, 's tha 'cliabh geal mìn,
Ri uchd 's ri cridh' a gaoil a' fàs,
'S a bilibh ùr mar ròs gun smal,
Ma bheul a gaoil gu dlù an sàs.

Sòlas gun chrioch do'n chomunn chaomh,
A dhùisg dhomh 'n t-aoibhneas ait nach pill,
Is beannachd do t'anamsa, a rùin,
A nighean chiuin nan cuach-chiabh grinn.

'N do threig thu mi, aisling nam buadh?
Pill fathast, aon cheum eile, pill;
Cha chluinn thu mi, Ochoin! 's mi truagh;
A bheannaibh mo ghraidh, slàn leibh.

Slàn le comunn caomh na h-òige,
Is oigheannan bòidheach, slàn leibh,
Cha leir dhomh sibh; dhuibhse tha sòlas
Samhraidh, ach dhomhsa ta geamhradh a chaoidh,

O! cuir mo chlnas ri fuaim Eas-moir
Le chrònan a' tearnadh o'n chreig;
Biodh cruit agus slige ri m' thaobh,
'S an sgiath a dhion mo shinnsr' 's a' chath.

Thig thus' le d'chàirdeas thar a' chuain,
Osag mhìn a ghluais gu mall,
Tog mo cheò air sgiath do luathais,
Is imich grad gu eilean fhlaitheis.

Far bheil na laoich a dh'fhalbh o shean,
An cadal trom, 'n an dol le ceòl,
Fosglaibh-se, thalla Oisein is Dhaoil!
Thig an oidhche 's cha bhi'm bard air bhrath.

Ach o! mu'n tig i, seal mu'n triall mo cheò,
Gu teach nam bard air Ard-bheinn as nach pill,
Thugaibh dhomh cruit, 's mo shlige dh'ionnsaidh 'n ròid,
An sin, mo chruit, 's mo shlige ghraidh, slàn leibh!

---

# FIONNGHAL: DUAN I.

[In 1762 was published *Fingal, an Ancient Epic Poem, in six books . . . together with several other poems, composed by Ossian the son of Fingal. Translated from the Gaelic language by James MacPherson.* In 1763, a second volume, containing "Temora" and other poems, with the seventh book of "Temora" in Gaelic, was published under a similar title. The Gaelic text, in so far as recovered, was published after Mr. MacPherson's death in 1807. Mr. MacPherson was born in Ruthven, Badenoch, in 1738. He is the author of poems entitled the "Highlander's Death," "The Hunter." He published a translation of Homer; an *Introduction to the History of Great Britain and Ireland;* and a *History of Great Britain, from the Restoration to the Accession of the House of Hanover.* Mr. MacPherson was member of Parliament for several years. He purchased the estate of Belleville in his native district, where he died in 1796. He is buried in Westminster Abbey.]

SHUIDH Cuchullin aig balla Thura,
Fo dhubhra craoibh dhuille na fuaim;
Dh'aom a shleagh ri carraig nan còs,
A sgiath mhor r'a thaobh air an fheur.
Bha smaointean an fhir air Cairbre,
Laoch a thuit leis an garbh-chomhrag,
'N uair thainig fear coimhead a' chuain,
Luath mhac Fhithil nan ceum ard.
"Eirich, a Chuchullin, eirich,
Chi mi loingeas threun o thuath!
Grad ghluais, a chinn-uidhe na feile:
'S mor Suaran, is lionmhor a shluagh!"
"A Mhorain," thuirt an gorm-shuileach treun,

"Bu lag thu fein, is chrith thu riamh;
'N ad eagal is lionmhor namhaid;
Mhic Fhithil, 's e Fionnghal a th' ann,
Ard churaidh nan ciar bheann."
"Chunnaic mi 'n ceannard," thuirt Moran
"Coimeas do 'n charraig an triath,
A shleagh mar ghiubhas air scòr-bheinn,
Mar ghealach ag eirigh a sgiath:
Shuidh e air carraig 's an traigh
Mar an ceo tha thall air a' bheinn.
''S lionmhor, a chinn-uidhe nan dàimh,
Lamh chomhraig a dh'eireas leat fein,
Garbh laoich, a's cruadalaich' beum,
A's géire lann an cleasachd nan saoi:
Ach 's lionmhoire gaisgich is trein,
Tha 'g iadhadh mu Thura na gaoith.'
Fhreagair an sonn mar thonn air carraig,
Co 's an talamh-sa 's cosmhuil rium fein?
Cha seasadh do ghaisgich a'm fhianuis;
Ach thuiteadh gu h-iosal fo m' laimh.
Co es' a thachradh ri m' lann,
Ach Fionnghal, righ Shelma nan sian?
Là, ghabh sinn an glacaibh a chéile
Air Meallmor, 's bu treun ar spairn,
Thuit coille fo chomhrag nach geilleadh;
Thionndaidh sruith, 's chriothnaich an carn
Tri làith' dh'ùraich an stri,
Chrith laoich, bu treun, air cùl lann:
An ceathramh, thuirt Fionnghal an righ,
'Thuit ceannard a' chuain 's a' ghleann.'
'Cha do thuit,' 's e fhreagair mi fein.
'Geilleadh Cuchullin do 'n triath

'Is treine na gailleann nan sliabh.'
"'N e mis!" thuirt an gorm-shuileach treun,
"Cha gheill mi do dhuine tha beo.
Cuchullin cho gailbheach ris fein,
Mor an combrag, no 'm bàs gun scleo.
Mhic Fhithil, glac-sa mo shleagh,
Buail sgiath Sheuma fo smal is gruaim;
Chi thu ard i air balla nan sleagh;
Cha b'e sanas na sìth a fuaim.
Buail sgiath Sheuma, mhic Fhithil, gu grad;
Gairm gaisgich o bhad 's o choill."
   Bhuail e 'n sgiath bhallach gu grad;
Fhreagair gach bad agus coill,
Shiubhail caismeachd ro' 'n doire gun stad;
Chlisg feidh is earba 's an fhraoch;
Leum Curtha o charraig na fuaim;
Ghluais Conall, bu chruadalach sleagh;
Dh'fhag Faobhui an eilid 's an ruaig;
Thill Cruthgheal gu Tura nam fleadh;
A Ronain, cluinn sgiath nam blàr,
Caismeachd ard Chuchullin, a Chluthair;
A Chalmair, o 'n chuan thig a nall;
Le d' chruaidh thig a nall, a Luthair.
Mhic Foinne, gharbh-churaidh, eirich;
A Chairbre, o chromleac a' ghuth;
Lùb do ghlùn, Fhiochi na feile,
A Chormaig, o Lena nan sruth.
Sìn do shlios aluinn, a Chaoilte,
Air astar o Mhora gu dian,
A's gile na 'n cobhar, tha sgaoilte
Air muir o ghaillinn nan sian.
   Chìteadh gaisgich nan ard ghniomh

Tearnadh sios o 'm fiar-ghlinn fein,
Gach anam a' losgadh ri cuimhne
Gach comhraig a dh'aom o shean;
An sùile lasadh, 'g iadhadh borb
Mu namhaid dorcha Innis-fàil,
Gach lamh, bu trein', an ceann gach lainn,
Caoir dhealan a' dearrsadh o 'n cruaidh.
Mar shruth a' taomadh o gharbh ghleann
Dh'aom na suinn o chruaich nam beann,
Gach triath 'n airm 'athar nam buadh,
A ghaisgich dhubh-ghruamach 'n a dhéigh,
Mar chomh-thional uisge nan stuadh
Mu'n cuairt do dhealain nan speur.
Chluinnte fuaim nan arm 's gach ceum,
Meaghal mhiolchon cleasadh ard,
Duain 'g am muchadh anns gach beul,
Gach curaidh treun ag iarraidh blàir.
Chrith Cromleac air aghaidh nam beann,
'N uair ghabh iad am fraoch fo 'n ceann;
Sheas iad air aomadh nan sliabh,
Mar cheo an fhoghair, 's e liath,
Dhuineas mu 'n aonach gu léir,
'S a cheanglas a cheann ris an speur.
"Ceud failte," thuirt ceannard nan triath,
"Air sìol aluinn nan caol-ghleann,
Cead failte air sealgair nam fiadh.
Tha cleas eile ag eirigh fo 'r ceann;
Tha namhaid mu chromadh a' chuain
Ag iadhadh gu luath mu'n traigh.
'M buail sinn sìol Lochlin nan stuadh,
No 'm fàg sinn Eirinn d'an dàimh?
Chonaill, a chinn-iuil nam fear,

Mhor ghaisgich an àm briseadh sgiath,
'S lionmhor comhrag ri daoine o 'n ear,
An tog thu sgiath t'athar, a thriath?"
"Chuchullin," thuirt esan gu ciuin,
"Tha sleagh Chonaill an comhstri geur;
Bu shòlas leam, is b'e mo chliu
Bhi leagadh gu dlù nan ceud.
Ged iarradh mo lamh am blàr,
Tha mo chridhe gu samhchair Eirinn.
Thriath a's treine th' aig Cormac bu shàr,
Faic loingeas namhaid ag eirigh,
'G eirigh suas air iomall traigh,
Mar choille air Lega nan saoi;
Mar choille tha loingeas nan dàimh,
A' geilleadh ma seach do'n ghaoith.
Chuchullin, tha Conall gu sìth;
Thoir cìs do Shuaran nan long;
Sheachnadh Fionnghal fein an stri,
Ard cheannard shìl Alba nan sonn,
Fionnghal, a sgapadh na seoid,
Mar charraid nan sian ri feur,
'Nuair bheucas sruth Chona nan tòrr,
'S a' Mhor-bheinn an truscan nan speur."
Thuirt Calmar, "As m' fhianuis an t-sìth;
Siubhladh Conall gu mhuig-mhonadh fein;
Biodh a shleagh ris an eilid a' stri,
'N àite tachairt an carraid nan ceud;
Lean-sa 'n os bhallach air Cromla,
Siubhladh t'iuthaidh tro' earba Lena.
Thusa, mhic Sheuma an àigh,
Chinn-fheadhna nam fear 's nan dàimh,

Sgap is ruaig sìol Lochlin nan long;
Bris comh-thional choigreach nan tonn,
Gus nach eirich eathar air sàil
Le seol no comas nan ràmh.
Mu mhuir ghàirich Innis-thorc
Eireadh gaoth Eirinn gu h-ard,
Cromadh an dubh-osag shuas—
Tuiteam le tanais gu bàs,
Nan leanainn am fiadh cho luath
Ri teas-chomhrag chruaidh nan lot."
"Og mhic Mhathais, nior dhiult riamh
Comhrag nan sgiath; 's bha mi dlù
Ri m' chairdean an carraid nan sleagh,
Ged a bha, cha d'iarr mi cliu.
Thugadh buaidh a'm fhianuis 's a' bhlàr,
Thog gaisgich an ruaig is lean.
Thusa, mhic Sheuma bu shàr,
Cuimhnich Cormac is 'àit o shean;
Thoir cìs do Shuaran is tìr,
Gu'n gluaiseadh Fionnghal a nall.
Ma's sòlas le t'anam an stri,
Sud i thogas an t-sleagh 's an lann."
"Leam-sa 's taitneach," thuirt ceannard nan triath,
"Cruaidh-fharum nan sgiath 's nan lann,
Cho taitneach ri torrunn nan sliabh,
'N uair thuiteas uisg' earraich gu mall.
Eireadh sìol Eirinn nam buadh;
Siubhladh soilleir mu 'n cuairt gach dream;
Gluaiseadh thairis 's an fhraoch gu luath,
Mar ghath grein' air cruaich nam beann,

'N uair dh' eireas gaoth 'n iar o thonn,
A' tional gu trom nan nial,
Cluinnear fuaim air Mor-bheinn nan tom,
'S air daraig, 's i lom 's an t-sliabh.
C' àite bheil mo chairdean cruaidh,
Neart mo laimh an cunnart riamh?
C' àite Cathbaid, bu ghloine snuadh,
Dubhchomar nam buadh, an triath?
'N d'fhag thu mi, Fhearghuis bu chorr,
'S an sruth mor so tional ri m' thaobh
A laoich an sòlas nam fleadh, 's bu mhor
'N àm cruadail? A mhic Rosa nam faobh,
An tig thu mar earba o Ghalmar,
Mar eilid o aomadh nan sliabh?
Ceud failt' air mac Rosa mheanmnaich,
Ciod am bròn a th'air t'anam, a thriath?"
"A Chuchullin, tha ceithir clachan
Air Cathbaid taisgte 's an uaigh;
Chuir mo lamhsa sios fo ùir
Dubhchomar bu ghruamach snuadh.
Bha thusa, Chathbaid, mhic Armin,
Mar ghrein a' dearrsadh 's a' bheinn.
Is thusa, Dhubhchomair nan garbh-bheum,
Mar chomh-thional uisge nan speur.
A Mhuirne, bu ghloine measg òighean,
Seimh do chadal an còs nan carn;
Thuit an dubhra rùn an t-sluaigh,
Mar reul a' dealradh 's an oidhche an gleann;
Bidh fear-uidhe 'n a aonar am bròn,
'N uair thuiteas an solus gann."
"Aithris," thuirt an gorm-shuileach treun,

"Mar thuit gaisgich nam beum am bàs.
'N do thuit iad le Lochlin 's a' bheinn,
'N cruaidh chomhrag ri ceud 's a' bhlàr ?
Ciod eile chumadh na laoich
Anns an talla chaol gun leus ?"
"Thuit Cathbaid fo lann Dhubhchomair
Aig daraig, a's fuaimniche sruth.
Thainig gu doire nan còs,
'S labhair e ri òigh bu sheimh.
'A Mhuirne, a's gloine measg nam mnà,
Nighean aluinn Chormaic an àigh,
C'ar son an crom nan clach leat fein,
An còs creige a t'aonar 's a' bheinn ?
Tha sruthan a' toirm ri d' thaobh,
Seana chraobh a' fuaim ri gaoith,
Bruaillean na linne ud thall,
Neoil chiar mu mhullach nan carn.
Thu fein mar shneachd air an t-sliabh ;
Mar cheo Chromla lùbadh do chiabh
A' casadh suas ris a' bheinn
Ri dearrsa greine o 'n iar.
Mar charraig ghil tha t' uchd tlà
Air taobh Bhrano nan sruth bàn.'
"'N sin thuirt òigh a b' àille ciabh,
'Co as, fhir a's gruamaiche dhaoine ?
Bu dorcha do mhala riamh ;
Dearg do shùil a nis, 's cha 'n fhaoin i.
Am fac thu Suaran air cuan ?
Ciod a chuala tu mu 'n namhaid ?'
'Tha mise, Mhuirne, o 'n bheinn,
O dhoire earb nan leum ard ;

Nior chual air namhaid leam fein.
Thuit tri feidh fo mo laimh,
A nighean Chormaic, is àille snuadh,
Mar m' anam mo rùn do 'n òigh;
Thuit fiadh dhuit, a lamh-gheal, fo m' chruaidh
Ainnir aluinn, d'an geill na sloigh.'
 'A Dhubhchomair,' thuirt òigh bu sheimh,
'Cha 'n 'eil mion de m' rùn dhuit fein;
Dorcha do mhala, 's duirche do ghnè;
Do chridhe mar charraig 's a' bheinn.
Ach ortsa, mhic Armin, mo rùn,
Shàr Chathbaid, tha Muirne 'n déigh,
Mar dhearrsa na grein' tha do chùl,
'N uair thogas a' mhuig o shleibh.
Am faca leat Cathbaid, an triath,
Og ghallan an astar nan sliabh?
Tha nighean Chormaic, sonn nach mairg,
Feitheamh tilleadh a rùin o 'n t-seilg.'
 'Is fada dh'fheitheas tu, Mhuirn,'
Thuirt Dubhchomar gu ciar borb,
'Is fada dh'fheitheas tu, Mhuirn,
Ri mac Armin nam fiar cholg.
Seall air lann a's gloine beum,
Fuil Chathbaid a' leum gu 'chùl;
Thuit leam do ghaisgeach bu treun,
'S fhada dh'fheitheas tu fein, a Mhuirn.
Togam-sa clach air do rùn,
'Nighean Chormaic nan gorm sgiath.
Crom air Dubhchomar do shùil,
Tha 'lamh mar thorrunn nan sliabh.'
 ''N do thuit mac Armin gu bàs,'

O ! eirich thus' le t'oran ciuin,
'S cuir naigheachd bhochd do bhroin an ceill ;
'S glacaidh Mac-talla gach ciuil,
An guth tùrsa sin o d' bheul.

Tog do sgiath gu h-àrd thar chuan,
Glac do luath's o neart na gaoith,
'S eibhinn ann am chluais an fhuaim,
O d' chridhe leoint'—an t-òran gaoil.

Cò an tìr o'n ghluais a' ghaoth,
Tha giulan glaoidh do bhroin o'n chreig ?
Oigfhir a chaidh uainn a thriall,
'S a dh'fhàg mo chiabh ghlas gu'n taic.

Bheil deòir do ruisg mu thùs na ribhinn,
A's mìne mais', 's a's gile làmh ?
Sòlas gun chrìoch do'n ghruaidh mhaoith,
A chaoidh nach gluais o'n leabaidh chaoil.

Innsibh, o'n thréig mo shuil a ghaoth,
C' àit' bheil a' chuilc a' gabhail tamh,
Le glaodhan bròin 's na brìc r'a taobh,
Le sgiath gun deò a' cumail blàir.

Togaibh, 's càiribh le'r laimh threin,
'S cuiribh mo cheann fo bharrach ùr,
'N uair dh'eireas a' ghrian gu h-ard,
Biodh a sgiath uain' os cionn mo shùl.

An sin thig thusa, aisling chiùin,
Tha 'g astar dlù measg reul na h-òidhch',
Biodh gniomh m' oidhche ann ad cheol ;
'S thoir aimsir mo mhùirn gu m' chuimhn'.

Nach b'fhaoin gleus an iomairt lann.
Siubhladh iad mu m' charbad mor,
Faiceam an scleo air neoil nan gleann;
Bidh m' anam an comhstri treun,
Mar thorrunn nan speur mo lamh.
Bi-sa mar ghath gealaich, a Mhuirn,
'N àm sealladh mo shùl bhi gearr,
'N uair shuidhicheas m'anam as ùr,
'S a dh'islicheas farum a' bhlàir.
Gluaiseadh gach dream; gluaiseadh comhrag,
Freasdlaibh mor charbad nan triath,
Cuir dà shleagh ri m' thaobh air chomhla;
Tog romham air chòir an sgiath.
Leanaibh na steud-eich air chomhnard,
Tha 'n siubhal gu mòthar 's gu luath.
Biodh m'anam an spionnadh le sòlas,
'N uair dh'eireas a' chomhstri mu 'n cuairt."
Mar thaomas sruth cobharach liath
O chruaich iarnaidh Chromlaich aird,
An torrunn a' siubhal 's an t-sliabh,
'S a' chiar oidhche air leth nan carn,
Is tannais fhuar nan snuadh glas
A' coimhead o iomall nam fras,
Cho garg, cho mor, cho borb, cho luath,
Dh'imich cruadal sìol na h-Eireann,
An ceannard mar mhor-thorc a' chuain,
A' tarruing nam fuar-thonn 'n a dheigh,
A' taomadh a threunais mar stuaidh:
Fo shiubhal chritheadh an traigh.
Chuala sìol Lochlin am fuaim
Mar shruth gàireach fuar a' gheamhraidh.
Bhuail Suaran a sgiath gu luath,

Thig thus' le d'chàirdeas thar a' chuain,
Osag mhìn a ghluais gu mall,
Tog mo cheò air sgiath do luathais,
Is imich grad gu eilean fhlaitheis.

Far bheil na laoich a dh'fhalbh o shean,
An cadal trom, 'n an dol le ceòl,
Fosglaibh-se, thalla Oisein is Dhaoil!
Thig an oidhche 's cha bhi'm bard air bhrath.

Ach o! mu'n tig i, seal mu'n triall mo cheò,
Gu teach nam bard air Ard-bheinn as nach pill,
Thugaibh dhomh cruit, 's mo shlige dh'ionnsaidh 'n ròid,
An sin, mo chruit, 's mo shlige ghraidh, slàn leibh!

---

Ard-leumach, talmhaidh na beinne;
'S farumach fuaimear a chos;
Tha sgaoileadh a dhosain shuas
Mar cheathach air aros nan os;
Bu shoilleir a dhreach, 's bu luath
A Shiubhal; Sithfada b'e ainm.
Ri taobh eile charbaid thall
Tha each fiarasach nan srann,
Caol-mhuingeach, aigeanneach, brògach
Luath-chosach, sròнach nam beann.
Dubh-sròngheal a b'ainm air an steud-each,
Làn mhìle dh'ialla tana
Ceangal a' charbaid gu h-ard,
Cruaidh chabstar sholleir nan srian
'N an gialaibh fo chobhar bàn;
Tha clocha boilsge le buaidh
Cromadh suas mu mhuing nan each,
Nan each tha mar cheò air sliabh
A' giùlan an triath gu chliù.
'S fiadhaiche na fiadh an colg,
Co làidir ri iolair an neart;
Tha 'm fuaim mar an geamhradh borb
Air Gorm-mheall mùchta fo shneachd.
'S a' charbad chithear an triath
Sàr mhac treun nan geur lann,
Cuchullin nan gorm-bhallach sgiath,
Mac Sheuma, mu'n eireadh dàn.
A ghruaidh mar an t-iuthar caoin,
A shùil nach b'fhaoin a' sgaoileadh ard
Fo mhala chruim, dhorcha, chaoil;
A chiabh bhuidhe 'n a caoir m'a cheann
Taomadh mu ghnuis àluinn an fhir,

"Bu lag thu fein, is chrith thu riamh;
'N ad eagal is lionmhor namhaid;
Mhic Fhithil, 's e Fionnghal a th' ann,
Ard churaidh nan ciar bheann."
"Chunnaic mi 'n ceannard," thuirt Moran
"Coimeas do 'n charraig an triath,
A shleagh mar ghiubhas air scòr-bheinn,
Mar ghealach ag eirigh a sgiath:
Shuidh e air carraig 's an traigh
Mar an ceo tha thall air a' bheinn.
''S lionmhor, a chinn-uidhe nan dàimh,
Lamh chomhraig a dh'eireas leat fein,
Garbh laoich, a's cruadalaich' beum,
A's géire lann an cleasachd nan saoi:
Ach 's lionmhoire gaisgich is trein,
Tha 'g iadhadh mu Thura na gaoith.'
Fhreagair an sonn mar thonn air carraig,
Co 's an talamh-sa 's cosmhuil rium fein?
Cha seasadh do ghaisgich a'm fhianuis;
Ach thuiteadh gu h-iosal fo m' laimh.
Co es' a thachradh ri m' lann,
Ach Fionnghal, righ Shelma nan sian?
Là, ghabh sinn an glacaibh a chéile
Air Meallmor, 's bu treun ar spairn,
Thuit coille fo chomhrag nach geilleadh;
Thionndaidh sruith, 's chriothnaich an carn
Tri làith' dh'ùraich an stri,
Chrith laoich, bu treun, air cùl lann:
An ceathramh, thuirt Fionnghal an righ,
'Thuit ceannard a' chuain 's a' ghleann.'
'Cha do thuit,' 's e fhreagair mi fein.
'Geilleadh Cuchullin do 'n triath

Taifeid a' fuaim air mìn iuthar,
Gathan a' siubhal ro' 'n speur.
Sleagha bualadh'—tuiteam thall.
  Mar dhealain oidhche 's a' bheinn,
Mar onfha beucach a' chuain,
'N uair ghluaiseas an tonn gu h-ard,
Mar thorrunn air cùl nan cruach,
Bha gruaim is farum a' bhlàir.
Ged bhiodh ceud bard Chormaic ann,
'S an dàn a' togail a' bhlàir,
Cha b'urrainn aithris ach gann
Gach coluinn gun cheann, is bàs.
Bu liònor bàs fhear is thriath,
Am fuil a' sgaoileadh air an t-sliabh.
Bi'bh brònach, a shìol nan dàn,
Mu Shithàluinn nan garbh-thriath.
Tog-sa, Eibhir, t'uchd bàn
Mu shàr Ardan nan colg fiar;
Mar dhà eilid, thuit o'n bheinn
Fo làimh Shuarain nan donn sgiath;
'N uair ghluais ro' mhìlte gu treun,
Mar thanas an speur nan nial,
Tanas, a shuidheas an scleò,
Leth-dheanta de cheò o thuath,
'N uair dh'aomas maraiche, nach beò,
Sealladh bròin air bhàrr nan stuadh.
  Nior chaidil do làmh ri d' thaobh,
Thriath Innis nan caoin shian;
Do lann air astar nam faobh
Mar dhealan a' lasadh gu dian,
'N uair thuiteas an sluagh 's a' ghleann,
Is aghaidh nam beann 'n an caoir.

Shrann an Dubh-sròngheal thar seoid,
Nigh Sithfada a bhròg am fuil.
Luidh gaisgich 'n a dheigh gu leoir,
Mar choill' air Chromla nan tuil,
'N uair ghluaiseas osag ro' 'n fhraoch
Le tanas fhaoin na h-oidhche.
  Bi deurach air carragh nam fuaim,
Nighean uasal Innis nan long;
Lùb do ghnuis àluinn thar chuan,
Thus', a's gloine na taibhs' air thom,
A dh'eireas suas gu mòthar mall,
Mar ghath-grein' air samhchair nam beann;
Thuit, 's ghrad thuit e 's a' bhlàr,
Tha òig-fhear do ghraidh gun tuar
Fo lainn Chuchullin bu shàr—
Ciod dh'fhàg thu cho bàn 's cho fuar?
Cha ghluais e gu cruadal gu bràth,
Cha bhuail e fuil ard nan saoi:
Thuit Treunfhear, òg Threunfhear, gu bàs;
Oigh, cha'n fhaic thu do ghràdh a chaoidh.
Tha mhìolchoin a' caoineadh gu trom
Aig baile, 's chi iad a thaibhse.
Tha bhogha gun taifeid, 's e lom;
Air tom tha farum a' bhàis.
  Mar dh'aomas mìle tonn gu traigh,
A ghluais fo Shuaran na dàimh:
Mar thachras traigh ri mìle tonn,
Thachair Eirinn ri Suaran nan long.
Sin far an robh guthan a' bhàis,
Toirm gàire-cath is cruaidh,
Sgiatha 's màile brist' air làr,
Lann 's gach laimh, 'n a dhealan shuas,

Fuaim a' bhlàir o thaobh gu taobh,
Comhrag beucach, creuchdach, teth,
Mar cheud ord a' bualadh baoth
Caoir o 'n teallach dearg ma seach.
Cò sud air Lena nan sliabh?
Cò 's duirche 's a's fiadhaiche gruaim?
Cò 's cosmhuil ri nial bu chiar,
Lann gach triath mar thein' air stuaidh?
Tha bruaillean air aghaidh nan tom,
Chrith carragh nan tonn air traigh.
Cò th'ann ach Suaran nan long,
'S triath Eirinn mu'n eireadh dàin?
Tha sùil nan slògh ag amharc claon
Air suinn nach b'fhaoin ag aomadh suas.
Thuit oidhche air còmhrag nan laoch;
Cheil comh-stri nan saoi gun bhuaidh.
Air a' bheinn air fad an fhraoich
Charnadh le Daorghlas an t-sealg,
A leagadh le iomairt nan laoch,
Mu 'n d' fhag iad aonach nan dearg.
Bha ceud fear a' tional an fhraoich,
Deich a' lasadh chaor-theine suas,
Tri cheud a' taghadh chlacha caoin,
Ceud a' cosgairt na sithinn gu luath;
Chìteadh ceò mu 'n cuairt is fleadh.
'N sin thuirt ceann-uidhe na feile,
Triath Eirinn an anam mhoir,
E 'g aomadh air sleagh ag eirigh,
Ri mac Fhena, 'm bard bu chorr:
"A Charuill o 'n àm o shean
C'uim a sgaoil a' chuirm dhomh fein,
Is righ Lochlin nan colg sean

Sgap is ruaig sìol Lochlin nan long;
Bris comh-thional choigreach nan tonn,
Gus nach eirich eathar air sàil
Le seol no comas nan ràmh.
Mu mhuir ghàirich Innis-thorc
Eireadh gaoth Eirinn gu h-ard,
Cromadh an dubh-osag shuas—
Tuiteam le tanais gu bàs,
Nan leanainn am fiadh cho luath
Ri teas-chomhrag chruaidh nan lot."
"Og mhic Mhathais, nior dhiult riamh
Comhrag nan sgiath; 's bha mi dlù
Ri m' chairdean an carraid nan sleagh,
Ged a bha, cha d'iarr mi cliu.
Thugadh buaidh a'm fhianuis 's a' bhlàr,
Thog gaisgich an ruaig is lean.
Thusa, mhic Sheuma bu shàr,
Cuimhnich Cormac is 'àit o shean;
Thoir cìs do Shuaran is tìr,
Gu'n gluaiseadh Fionnghal a nall.
Ma's sòlas le t'anam an stri,
Sud i thogas an t-sleagh 's an lann."
"Leam-sa 's taitneach," thuirt ceannard nan triath,
"Cruaidh-fharum nan sgiath 's nan lann,
Cho taitneach ri torrunn nan sliabh,
'N uair thuiteas uisg' earraich gu mall.
Eireadh sìol Eirinn nam buadh;
Siubhladh soilleir mu 'n cuairt gach dream;
Gluaiseadh thairis 's an fhraoch gu luath,
Mar ghath grein' air cruaich nam beann,

Le cuimhne mo choille bu chorr,
Coille Ghorm-mheall a b' uaine snuadh,
A lùbas ma seach fo 'n ghaoith,
Fuil chraobhach air sleagh nam buadh,
Fuil thorc ciar nan confhadh baoth,
Thoireadh Cuchullin domh cìs,
Cathair Chormaic nan gorm sgiath;
Mur toir, 'n uair dh'ùraicheas stri,
Bidh leam Fàl air uisg is sliabh."
"'S bronach an guth," thuirt am bard,
"A thug Suaran nan donn sgiath."
"Is bronach dha fein a mhain,"
Fhreagair mac Sheuma an triath.
"Charuill, tog do ghuth gu h-ard
Air gach linn a bh'ann nach beò;
Caithear oidhche ann am min-dhàn;
Faighear gairdeachas 's a' bhròn.
'S iomadh saoi is òigh bu chaoin
Ghluais o thùs an Innis-fàil.
Is taitneach dàin air na laoich
O thaobh Alba nam fuaim ard,
'N uair dh'aomas farum na seilg
Fo ghuth Oisein nan caomh-rann,
'S a fhreagras aonach an deirg
Sruth Chona nan toirm mall."
Thuirt Carull, "'s an àm o shean,
Thainig a nall neart a' chuain,
Mìle long air tuinn o 'n ear
Gu Ullin ghuirm-ghlais nan stuadh.
Dh'eirich sinns'readh Innis-fail
An coinneamh nam fear o thuath.
Bha Cairbre, an garbh churaidh, ann,

"Mar thuit gaisgich nam beum am bàs.
'N do thuit iad le Lochlin 's a' bheinn,
'N cruaidh chomhrag ri ceud 's a' bhlàr ?
Ciod eile chumadh na laoich
Anns an talla chaol gun leus ?"
"Thuit Cathbaid fo lann Dhubhchomair
Aig daraig, a's fuaimniche sruth.
Thainig gu doire nan còs,
'S labhair e ri òigh bu sheimh.
'A Mhuirne, a's gloine measg nam mnà,
Nighean aluinn Chormaic an àigh,
C'ar son an crom nan clach leat fein,
An còs creige a t'aonar 's a' bheinn ?
Tha sruthan a' toirm ri d' thaobh,
Seana chraobh a' fuaim ri gaoith,
Bruaillean na linne ud thall,
Neoil chiar mu mhullach nan carn.
Thu fein mar shneachd air an t-sliabh ;
Mar cheo Chromla lùbadh do chiabh
A' casadh suas ris a' bheinn
Ri dearrsa greine o 'n iar.
Mar charraig ghil tha t' uchd tlà
Air taobh Bhrano nan sruth bàn.'
"'N sin thuirt òigh a b' àille ciabh,
'Co as, fhir a's gruamaiche dhaoine ?
Bu dorcha do mhala riamh ;
Dearg do shùil a nis, 's cha 'n fhaoin i.
Am fac thu Suaran air cuan ?
Ciod a chuala tu mu 'n namhaid ?'
'Tha mise, Mhuirne, o 'n bheinn,
O dhoire earb nan leum ard ;

Nior chual air namhaid leam fein.
Thuit tri feidh fo mo laimh,
A nighean Chormaic, is àille snuadh,
Mar m' anam mo rùn do 'n òigh;
Thuit fiadh dhuit, a lamh-gheal, fo m' chruaidh
Ainnir aluinn, d'an geill na sloigh.'
 'A Dhubhchomair,' thuirt òigh bu sheimh,
'Cha 'n 'eil mion de m' rùn dhuit fein;
Dorcha do mhala, 's duirche do ghnè;
Do chridhe mar charraig 's a' bheinn.
Ach ortsa, mhic Armin, mo rùn,
Shàr Chathbaid, tha Muirne 'n déigh,
Mar dhearrsa na grein' tha do chùl,
'N uair thogas a' mhuig o shleibh.
Am faca leat Cathbaid, an triath,
Og ghallan an astar nan sliabh?
Tha nighean Chormaic, sonn nach mairg,
Feitheamh tilleadh a rùin o 'n t-seilg.'
 'Is fada dh'fheitheas tu, Mhuirn,'
Thuirt Dubhchomar gu ciar borb,
'Is fada dh'fheitheas tu, Mhuirn,
Ri mac Armin nam fiar cholg.
Seall air lann a's gloine beum,
Fuil Chathbaid a' leum gu 'chùl;
Thuit leam do ghaisgeach bu treun,
'S fhada dh'fheitheas tu fein, a Mhuirn.
Togam-sa clach air do rùn,
'Nighean Chormaic nan gorm sgiath.
Crom air Dubhchomar do shùil,
Tha 'lamh mar thorrunn nan sliabh.'
 ''N do thuit mac Armin gu bàs,'

Bhris, le guth a graidh, an òigh.
''N do thuit air an tulaich aird
Laoch a b' àille measg an t-sloigh?
Ceann-feadhna nan seod san t-seilg,
Namhaid beumnach cuain nan dàimh?
'S dorcha Dubhchomar 'n a fheirg,
Is fuileach dhomh fein a lamh.
'S namhaid dhomhsa; ach sìn dhomh 'n lann
'S annsa dhomh Cathbaid is fhuil.'
"Thug e a ghorm-lann d'a deoir:
Ruith i chruaidh, bu gheur, roimh thaobh.
Thuit e aig a shruthaibh mor:
Shìn e lamh, is chluinnte ghlaodh.
'Nighean Chormaic nan gorm-bhall sgiath,
Ghearr thu tùs mo thriall o chliu;
Is fuar an lann, a reul nan triath,
Is fuar 'n am chliabh e, Mhuirn.
Thoir mise do Mhoina an òigh,
'S mi a h-aisling an scleo na h-oidhche;
Thogail mo chuirn measg an t-sloigh;
Chi sealgair mo chliu an soillse;
Ach tarruing an lann o m' thaobh,
'S fuar leam am faobhar, a Mhuirn.'
"Thainig i gu deurach mall,
O thaobh tharruing i'n lann.
Reubadh leis a brollach bàn.
Thuit i, is sgaoil a ciabh air làr;
Thaom sios gu fuaimear an fhuil;
Bu dhearg a cruth air a laimh ghil."
"Na cluinneam ni 's mò mu 'n òigh,
Thuirt ceannard a' chomhraig an Eirinn
"Sìth do dh'anam nan garbh sheod,

Tog suas 's an talla nach meirg i;
De na h-airm bu namhaid dhomhs' i.'
Bhuail cridhe bu tlà ri 'taobh.
Dh'fhalbh a snuadh, is bhris i tro' 'n fhraoch,
Fhuair i e marbh; is dh'eug i 's an t-sliabh,
'N so fein, a Chuchullin, tha 'n ùir,
'S caoin iuthar tha fàs o 'n uaigh.
Bu ghlan thu, Bhraigh-soluis, o 'n mhuir,
B' àille Cridh'-mor o chùl nan cruach.
Cumaidh baird 'ur cuimhne araon,
Fhad 's a thaomas an caol o chuan."
"'S binn do ghuth, a Charuill, dhomh fein,"
Thuirt triath Eirinn bu ghorm sùil;
"'S binn d'fhacail, a bhaird, 's a' bheinn,
Ag eirigh o àm nan cliu;
Iad cosmhuil ri braon nan sian,
'N uair sheallas a' ghrian air raon,
Caol fhaileus a' siubhal air sliabh,
'S an osag gu mall 's gu caoin.
Buail clarsach, mhic Fhena, buail;
Mol, a Charuill, mo luaidh, tha thall,
Deo-ghreine Dhun-scathaich nan stuadh,
Ainnir bhraigh-gheal, nan rosg mall,
Ise dh'fhag mi 'n Innis an t-sloigh,
Og-bhean bhanail chorr mhic Sheuma.
An tog thu aghaidh nan snuadh caoin
O 'n charraig a' coimhead mo sheol?
Cha 'n fhaic thu ach a' mhuir fhaoin,
Cha 'n e cobhar nan tonn do sheod;
Fag a' charraig, is oidhche mu 'n cuairt;
Tha osag nan cruach mu d' cheann.
Cha till mi o achadh gun bhuaidh,

Am feadh 's a mhaireas an ruaig 's a' ghleann.
A Chonaill, le eachdraidh air comhrag
Cuir Ainnir nan triath air cùl;
Aille 's gloine fo chiabh òr-bhuidh
Nighean Shorghlain 's airde cliu."
  Fhreagair Conall nan glòr mall:
"Cuir faire air coigrich a' chuain,
Cuir gaisgich 's an doire ud thall,
Ag amharc air Suaran nan stuadh.
Chuchullin, tha m' anam gu sìth,
Gu tighinn o Alba nam beann
Laoich ghasda le Fionnghal an righ,
Ceann ghaisgeach an stri nan gleann."
  Bhuail e, le caismeachd, an sgiath.
Dh'imich faire air thaobh nan sliabh,
Luidh sloigh air aomadh fraoich
Fo reula 's gaoth na h-oidhche;
Tanais churaidh thuit 's a' bhlàr,
Neoil ghruamach mu 'n cuairt a' snamh,
Is fada thall air samhchair Lena
Chluinntear éigh a' bhàis.

---

# DAN AN DEIRG.

[The Rev. John Smith, D.D., minister of Kilbrandon, and subsequently of Campbeltown, one of the most scholarly of Highland clergymen, published in 1787 a volume of Gaelic poetry, which he entitled *Sean Dàna*, or *Ancient Poems, of Ossian, Orran, Ullin, etc.* An English translation of these poems appeared previously. The extract selected is the piece known as *Dàn an Deirg*, the first and perhaps the best known poem in this collection. Dr. Smith was the author of several English works; but he is chiefly known and admired among his countrymen as the editor of *Sean Dàna*, the translator of the prophetical books of the Old Testament, and the editor of the metrical version of the Psalms and Paraphrases in current use among Highlanders.]

FEUCH Dearg 's an doire 'n a aonar,
'S e 'g eisdeachd ri caoirean na coill;
Feuch taibhse Chrimin' air cheo-tràgha,
'S na feidh 'n an tamh air Sgur-eild.
An sealgair na sleibh cha taghail,
Tha Dearg is a ghadhair bronach;
'S tha mise le d' sgeula fo mhulad,
Tha mo dheoir a' sruthadh an comhnuidh.

'S AN là ud, bha Cumhall nan buadh
Le cheol, is le shluagh air an leirg,
(Ge h-iosal fo chluainein an fheidh
An diugh an Laoch treun ann am feirg,
A leaba fo chòs nan clach,
Am fasgadh na daraig aosda,)
Bha laoich ri 'n sleaghan an taic,
An suilean glaiste, 's an aghaidh aomta,
Mor ghaisg' an Righ's Innse-fàile,

'S e tarruing a shleagh o chùl.
Teich-sa, shàr cheannaird nan long,
Teich o'n t-sonn, 's e tigh'n a nall
Mar ghaillinn o ghleann nan sruth!"
"C'uin a theich mi?" thuirt righ nan long,
"C'uin a theich Suaran nan donn sgiath?
C'uin a sheachnadh leam cunnart trom,
Mhic Airne, bu dona riamh?
Dh'fhuiling mi gailleann nan speur
Air cuan beucach nan geur fhras;
Dh'fhuiling mi còmhrag bu treun.
C'uim an teichinn fein o'n chath,
Mhic Airne, bu taise lamh?
Eiribh mo mhìlte air an t-sliabh,
Taomaibh mar ghàirich a' chuain,
'N uair chromas an osag o'n nial,
Eireadh Lochlin nan lann mu m' chruaidh.
Bithibh mar charragh an cois sàil'
An talamh nan ràmh agam fein,
A thogas an giubhas gu h-ard
An comh-stri ri gaillinn nan speur."
Mar thoirm fhoghair o dhà bheinn,
Gu chéile tharruing na suinn;
Mar shruth làidir o dhà chraig
'G aomadh, taomadh, air an réidh,
Fuaimear, dorcha, garbh 's a' bhlàr
Thachair Innisfàil is Lochlin.
Ceannard a' spealt-chleas ri ceannard,
Is duine 'n aghaidh gach duine:
Bha cruaidh a' screadan air cruaidh,
Bha clogaide shuas 'g an sgoltadh,
Fuil a' dortadh dlù mu'n cuairt,

Taifeid a' fuaim air mìn iuthar,
Gathan a' siubhal ro' 'n speur.
Sleagha bualadh'—tuiteam thall.
   Mar dhealain oidhche 's a' bheinn,
Mar onfha beucach a' chuain,
'N uair ghluaiseas an tonn gu h-ard,
Mar thorrunn air cùl nan cruach,
Bha gruaim is farum a' bhlàir.
Ged bhiodh ceud bard Chormaic ann,
'S an dàn a' togail a' bhlàir,
Cha b'urrainn aithris ach gann
Gach coluinn gun cheann, is bàs.
Bu liònor bàs fhear is thriath,
Am fuil a' sgaoileadh air an t-sliabh.
Bi'bh brònach, a shìol nan dàn,
Mu Shithàluinn nan garbh-thriath.
Tog-sa, Eibhir, t'uchd bàn
Mu shàr Ardan nan colg fiar;
Mar dhà eilid, thuit o'n bheinn
Fo làimh Shuarain nan donn sgiath;
'N uair ghluais ro' mhìlte gu treun,
Mar thanas an speur nan nial,
Tanas, a shuidheas an scleò,
Leth-dheanta de cheò o thuath,
'N uair dh'aomas maraiche, nach beò,
Sealladh bròin air bhàrr nan stuadh.
   Nior chaidil do làmh ri d' thaobh,
Thriath Innis nan caoin shian;
Do lann air astar nam faobh
Mar dhealan a' lasadh gu dian,
'N uair thuiteas an sluagh 's a' ghleann,
Is aghaidh nam beann 'n an caoir.

Shrann an Dubh-sròngheal thar seoid,
Nigh Sithfada a bhròg am fuil.
Luidh gaisgich 'n a dheigh gu leoir,
Mar choill' air Chromla nan tuil,
'N uair ghluaiseas osag ro' 'n fhraoch
Le tanas fhaoin na h-oidhche.
Bi deurach air carragh nam fuaim,
Nighean uasal Innis nan long;
Lùb do ghnuis àluinn thar chuan,
Thus', a's gloine na taibhs' air thom,
A dh'eireas suas gu mòthar mall,
Mar ghath-grein' air samhchair nam beann;
Thuit, 's ghrad thuit e 's a' bhlàr,
Tha òig-fhear do ghraidh gun tuar
Fo lainn Chuchullin bu shàr—
Ciod dh'fhàg thu cho bàn 's cho fuar?
Cha ghluais e gu cruadal gu bràth,
Cha bhuail e fuil ard nan saoi:
Thuit Treunfhear, òg Threunfhear, gu bàs;
Oigh, cha'n fhaic thu do ghràdh a chaoidh.
Tha mhìolchoin a' caoineadh gu trom
Aig baile, 's chi iad a thaibhse.
Tha bhogha gun taifeid, 's e lom;
Air tom tha farum a' bhàis.
Mar dh'aomas mìle tonn gu traigh,
A ghluais fo Shuaran na dàimh:
Mar thachras traigh ri mìle tonn,
Thachair Eirinn ri Suaran nan long.
Sin far an robh guthan a' bhàis,
Toirm gàire-cath is cruaidh,
Sgiatha 's màile brist' air làr,
Lann 's gach laimh, 'n a dhealan shuas,

Fuaim a' bhlàir o thaobh gu taobh,
Comhrag beucach, creuchdach, teth,
Mar cheud ord a' bualadh baoth
Caoir o 'n teallach dearg ma seach.
Cò sud air Lena nan sliabh?
Cò 's duirche 's a's fiadhaiche gruaim?
Cò 's cosmhuil ri nial bu chiar,
Lann gach triath mar thein' air stuaidh?
Tha bruaillean air aghaidh nan tom,
Chrith carragh nan tonn air traigh.
Cò th'ann ach Suaran nan long,
'S triath Eirinn mu'n eireadh dàin?
Tha sùil nan slògh ag amharc claon
Air suinn nach b'fhaoin ag aomadh suas.
Thuit oidhche air còmhrag nan laoch;
Cheil comh-stri nan saoi gun bhuaidh.
Air a' bheinn air fad an fhraoich
Charnadh le Daorghlas an t-sealg,
A leagadh le iomairt nan laoch,
Mu 'n d' fhag iad aonach nan dearg.
Bha ceud fear a' tional an fhraoich,
Deich a' lasadh chaor-theine suas,
Tri cheud a' taghadh chlacha caoin,
Ceud a' cosgairt na sithinn gu luath;
Chìteadh ceò mu 'n cuairt is fleadh.
   'N sin thuirt ceann-uidhe na feile,
Triath Eirinn an anam mhoir,
E 'g aomadh air sleagh ag eirigh,
Ri mac Fhena, 'm bard bu chorr:
"A Charuill o 'n àm o shean
C'uim a sgaoil a' chuirm dhomh fein,
Is righ Lochlin nan colg sean

Air traigh Eirinn gun fhleadh 's a' bheinn
'S fada fiadh Lochlin o 'n laoch,
A thalla faoin is fada thall.
Thoir m' fhacal do'n t-saoi gun fhraoch;
Gairm ceannard nan long a nall;
Thigeadh o iomairt nan tonn
Gu cuirm Eirinn nam fleadh fial;
Cluinneadh e fuaim nan tom
'S a' choill 's an oidhche fo nial;
'S farumach, fuaimear a' ghaoth
A tha taomadh o chuan fein.
Moladh e clarsaiche caoin
Is fonn o na laoich 's a' bheinn."
　Ghluais Carull, bu sheimh glòr;
Ghairm ceannard nan donn sgiath.
"Eirich o bhian nan torc mor,
Eireadh Suaran, righ nan sliabh,
Tha sòlas slige na feile
Mu thriath Eirinn a's guirme sùil."
　Fhreagair mar thoirm mhuchta, mhall
Air Cromla, 'n uair mhosglas gaoth:
"Ged thigeadh òighean Innis-fàil
Le 'n lamhaibh bàn mar shneachda caoin,
Am brollaich gheal ag eirigh ard,
Sùile tlà ag iadhadh gaoil,
An so a dheanadh Suaran tamh
Mar mhìle creag an Lochlin àigh;
An so, gu 'n tig dearrsa o 'n ear
A shoillseadh Chuchullin gu bàs.
Is taitneach gaoth Lochlin leam fhein,
A thog beucail a' chuain mhoir,
Labhairt measg nam bearta treun

Le cuimhne mo choille bu chorr,
Coille Ghorm-mheall a b' uaine snuadh,
A lùbas ma seach fo 'n ghaoith,
Fuil chraobhach air sleagh nam buadh,
Fuil thorc ciar nan confhadh baoth,
Thoireadh Cuchullin domh cìs,
Cathair Chormaic nan gorm sgiath;
Mur toir, 'n uair dh'ùraicheas stri,
Bidh leam Fàl air uisg is sliabh."
"'S bronach an guth," thuirt am bard,
"A thug Suaran nan donn sgiath."
"Is bronach dha fein a mhain,"
Fhreagair mac Sheuma an triath.
"Charuill, tog do ghuth gu h-ard
Air gach linn a bh'ann nach beò;
Caithear oidhche ann am min-dhàn;
Faighear gairdeachas 's a' bhròn.
'S iomadh saoi is òigh bu chaoin
Ghluais o thùs an Innis-fàil.
Is taitneach dàin air na laoich
O thaobh Alba nam fuaim ard,
'N uair dh'aomas farum na seilg
Fo ghuth Oisein nan caomh-rann,
'S a fhreagras aonach an deirg
Sruth Chona nan toirm mall."
Thuirt Carull, "'s an àm o shean,
Thainig a nall neart a' chuain,
Mìle long air tuinn o 'n ear
Gu Ullin ghuirm-ghlais nan stuadh.
Dh'eirich sinns'readh Innis-fail
An coinneamh nam fear o thuath.
Bha Cairbre, an garbh churaidh, ann,

Is Cri-mor, a b'àille do 'n t-sluagh.
Dh'ùraich iad mu 'n tarbh bu bhàn,
A chìteadh 'm beinn Ghulbuinn-sa shuas,
Leag gach fear a chòir a b'fhearr,
Ghluais am bàs o lanna cruaidh.
Chaidh iad taobh ri taobh air ghleus,
Is gheill dàimh a' chuain 's a' bhlàr.
Co b' annsa na fir bu treun,
Cri-mor is Cairbre bu shàr.
B' fhearr nach cualas air tarbh riamh
Air Gulbuinn riabhaich an fhraoich.
Chunnaic iad e anns an t-sliabh,
'S dh'ùraich trom-dhorran nan laoch.
Bhuail iad aig Lubar a chéile,
Thuit Cri-mor air feur 'n a fhuil.
Thainig Cairbre gu talla na feile
Gu Braigh-soluis bu chaoin guth,
Piuthar ghasd a' ghaisgich fein.
Air Cri-mor bha fonn na h-òigh,
Fear òg d'an robh dìomhair a gradh,
I deurach, 's e 'n comhrag an t-sloigh,
A' feitheamh a phillidh o 'n bhlar;
Chìteadh o 'truscan uasal
A h-uchd uaibhreach mar ghealach oidhch',
'N uair bhios a h-iomall a' gluasad
O dhuibhre a tuair gu soillse.
Cho caoin ri clarsach a beul,
'N àm togail nam fonn le bròn.
Bu leath-sa an t-sùil mar reul.
'C' uin a thig thu 'n a t'airm, a sheoid?'
'Gabhsa, Bhraigh-soluis,' thuirt Cairbre,
'Gabh sgiath bhallach a' gharbh-chomhraig

Tog suas 's an talla nach meirg i;
De na h-airm bu namhaid dhomhs' i.'
Bhuail cridhe bu tlà ri 'taobh.
Dh'fhalbh a snuadh, is bhris i tro' 'n fhraoch,
Fhuair i e marbh; is dh'eug i 's an t-sliabh,
'N so fein, a Chuchullin, tha 'n ùir,
'S caoin iuthar tha fàs o 'n uaigh.
Bu ghlan thu, Bhraigh-soluis, o 'n mhuir,
B' àille Cridh'-mor o chùl nan cruach.
Cumaidh baird 'ur cuimhne araon,
Fhad 's a thaomas an caol o chuan."
"'S binn do ghuth, a Charuill, dhomh fein,"
Thuirt triath Eirinn bu ghorm sùil;
"'S binn d'fhacail, a bhaird, 's a' bheinn,
Ag eirigh o àm nan cliu;
Iad cosmhuil ri braon nan sian,
'N uair sheallas a' ghrian air raon,
Caol fhaileus a' siubhal air sliabh,
'S an osag gu mall 's gu caoin.
Buail clarsach, mhic Fhena, buail;
Mol, a Charuill, mo luaidh, tha thall,
Deo-ghreine Dhun-scathaich nan stuadh,
Ainnir bhraigh-gheal, nan rosg mall,
Ise dh'fhag mi 'n Innis an t-sloigh,
Og-bhean bhanail chorr mhic Sheuma.
An tog thu aghaidh nan snuadh caoin
O 'n charraig a' coimhead mo sheol?
Cha 'n fhaic thu ach a' mhuir fhaoin,
Cha 'n e cobhar nan tonn do sheod;
Fag a' charraig, is oidhche mu 'n cuairt;
Tha osag nan cruach mu d' cheann.
Cha till mi o achadh gun bhuaidh,

Am feadh 's a mhaireas an ruaig 's a' ghleann.
A Chonaill, le eachdraidh air comhrag
Cuir Ainnir nan triath air cùl;
Aille 's gloine fo chiabh òr-bhuidh
Nighean Shorghlain 's airde cliu."
  Fhreagair Conall nan glòr mall:
"Cuir faire air coigrich a' chuain,
Cuir gaisgich 's an doire ud thall,
Ag amharc air Suaran nan stuadh.
Chuchullin, tha m' anam gu sìth,
Gu tighinn o Alba nam beann
Laoich ghasda le Fionnghal an righ,
Ceann ghaisgeach an stri nan gleann."
  Bhuail e, le caismeachd, an sgiath.
Dh'imich faire air thaobh nan sliabh,
Luidh sloigh air aomadh fraoich
Fo reula 's gaoth na h-oidhche;
Tanais churaidh thuit 's a' bhlàr,
Neoil ghruamach mu 'n cuairt a' snamh,
Is fada thall air samhchair Lena
Chluinntear éigh a' bhàis.

---

# DAN AN DEIRG.

[The Rev. John Smith, D.D., minister of Kilbrandon, and subsequently of Campbeltown, one of the most scholarly of Highland clergymen, published in 1787 a volume of Gaelic poetry, which he entitled *Sean Dàna*, or *Ancient Poems, of Ossian, Orran, Ullin, etc.* An English translation of these poems appeared previously. The extract selected is the piece known as *Dàn an Deirg*, the first and perhaps the best known poem in this collection. Dr. Smith was the author of several English works; but he is chiefly known and admired among his countrymen as the editor of *Sean Dàna*, the translator of the prophetical books of the Old Testament, and the editor of the metrical version of the Psalms and Paraphrases in current use among Highlanders.]

FEUCH Dearg 's an doire 'n a aonar,
'S e 'g eisdeachd ri caoirean na coill;
Feuch taibhse Chrimin' air cheo-tràgha,
'S na feidh 'n an tamh air Sgur-eild.
An sealgair na sleibh cha taghail,
Tha Dearg is a ghadhair bronach;
'S tha mise le d' sgeula fo mhulad,
Tha mo dheoir a' sruthadh an comhnuidh.

'S AN là ud, bha Cumhall nan buadh
Le cheol, is le shluagh air an leirg,
(Ge h-iosal fo chluainein an fheidh
An diugh an Laoch treun ann am feirg,
A leaba fo chòs nan clach,
Am fasgadh na daraig aosda,)
Bha laoich ri 'n sleaghan an taic,
An suilean glaiste, 's an aghaidh aomta,
Mor ghaisg' an Righ's Innse-fàile,

Tra sguab iad an àrach le cheile,
Sheinn am Bard:—tra chunnas bàrca,
'S i seoladh gu traigh 'n a nial-eideadh.

"'S i long Innse-fàile ta ann,
'S i lann a bhuail am beum-sgéith ud;
Grad-leumaibh, thar bharra nan tonn,
Gu fonn an Righ tha 'n a eigin."

'S bu gharbh an doinionn á deas
A' gleachd r'ar siul bhreid-gheal;
Tra thaom an oidhche 'n ar cò-dhail,
Air cuan dòbhaidh nan tonna beucach.

"CIOD am fàth bhi 'g udal cuain,
Is eilean fuar nan geodha crom,
A' sgaoileadh a sgiath 'n ar coinneamh,
Gu'r dion o dhoininn na h-oidhche?
Tha e crom mar bhogh' air ghleus,
Tha e seimh mar uchd mo ghaoil,
Caitheamaid an oidhche 'n a sgéith,
Ionad aoibhinn nan aisling caoin."

'S chualas a' chomhachag á creig,
'S guth bròin 'g a freagairt a h-uaimh;
Guth Dheirg, arsa Cumhall, 's e th' ann,
A chaill sinn 's 'a chuan onfhach,
Tra phill sinn o Lochlann nan crann
'S gach doinionn gu teann 'g ar léireadh.
Thog tuinn an cinn ro' neoil,
Dh' fhàs sleibhte ceo air an lear,
'S a mhuir sholach, mholach, stuadh-ghlas
A' luasgadh o noir gu near.

"A DHEIRG sin am barraibh nan crann,
Is fann an iall ris an d'earb thu;
Mor-bheinn cha'n fhaic thu gu bràth;
Tha d' fhalt anrach air tuinn 'g a luasgadh.'
—Is mor do bheud, a dhoinionn;
Togaibh, a thaibhse, leibh e."
—Ach cha chual iad ar guth, arsa Cumhall,
O's dubhach, a laoich, do chomhnuidh!

O THAIBHSE bho Lochlann nan crann,
A lean sinn gu teann thar chuanta,
Ma 's sibh tha ga choimhead an sàs,
Ge lionmhor, cha tàir sibh buaidh air.
Thig Treunmor le dhoininn ro ghairg,
Gu'r ruagadh 'n a fheirg, mar fhoghnan mìn;
Is marcaichidh Dearg air iomall a sgéithe,
Le greadhnas gu clanna nan sìon.
—Cluinnear nuallan do bheoil,
Ulainn, le seoid an àigh,
O's aithne dhoibh uile t' éigheach,
Innis gu d' thig Treunmor gun dàil.

"BEANNACHD do t'anam, is buaidh,
Ma 's carraig no uaimh do chomhnuidh;
O! 's deacair leinn fhad 's tha thu uainn,
Aig taibhse Lochlainn, 's a' chuan dhòbhaidh.
Ma 's e cath thaibhse nan nial,
No 'n iallach cruaidh tha 'g ad theanndach,
Tha Treunmor a' teachd le lainn thana,
'S le sgéith alluidh g' am fuadach'.
Mar chrion-dhuilleach an daraich
Air a chrathadh le sranna-ghaoth fàsaich,

Ruaigidh e 'n taibhse gu luath;
Beannachd is buaidh leat ad tràsa."

"'S gur ioghna leam fein do ràite,
Bhaird Chumhaill, 's nach b'e àbhaist
Laoich do thighe riamh gu fagadh
Iad an caraid an uair gàbhaidh."

DH' aithnich Gealachas guth an Deirg,
'S mar bu ghnà leis air an leirg,
Rinn e miolaran, 's thug leum gàbhaidh,
Le mor aoibhneas ghios na tràgha.
Mar shaighead o ghlacaibh an iubhair,
Bha chasan a' siubhal nam barra-thonn;
'S b' aite leis na mac na h-eilde
Dearg, 's e leum ri uchd a bhràghad.

'S chunnacas sodan na déise,
Le solus bristeach nan reultan,
Mac-samhuil coinneamh nan cairdean
An tra tharlas doibh an céin-thir.

'S ni 'm bu chuimhne le Dearg ar loingeas,
Aig ro-mheud aighir 's a' shòlais.
Mur tugadh Gealachas air laimh e
Ghios na tràgha siar 'n ar cò-dhail.

'S am beo dhuit, a Dheirg, a chailleadh
An cuan salach nan garbh-thonn;
'S ioghnadh do thearnadh o'n bhàs
A shluig le ganraich a suas thu.

Le tulgadh tuinn' air mo luasgadh,
Bha mis' an oidhch' fhuar sin gu latha;
Seachd gealaich, 's gach aon mar bhliadhna,
Le 'n tràghadh 's le 'n lionadh chaidh tharam.
Chaith mi 'n là ri manran ciuil,
Ag eisdeachd nuallan thonn is ian;
'S an oidhch' an tiamh-chomhradh thaibhse,
'G èala' 'm foill air eoin na tràghadh.
'S neo-ghrad 's an àite so ghrian,
Is mall-cheumach triall na gealaich;
A Righ Chumhaill, nach b' ioghnadh
Gu b'fhaide gach mìos na bliadhna!
—Ach ciod so aobhar 'ur bròin?
Chi mi 'ur deoir a' sruthadh;
An e mo sgeul truaghsa dhuisg iad?
Is cruaidh leam gur cùis a's dubhaich'!
—Nach beo Cri-mora mo ghaoil?—
Og-bhean chaoin! tha mise dubhach,
Bho chunnas thu seoladh nan nial
A dh' iadh mu sholus na h-oidhche,
Tra dh' amhairc i nuas, tro 'n fhrois,
Air gnuis fhoisneach na doimhne.

Chunnas i air chaochla dreach,
'S a ciabha clearc a' sileadh dheur;
Dh' aithnich mi cruth mo ghaoil,
'S an t-aobhar o'n chuan mu 'n d' eirich.

. . . . .

"Nach truagh leat mis' a Chri-mora,
'M fag thu am onrachd an so mi?"
—Chuairtich òigh-thaibhs' i le 'n ceolan,
Mar ghaoith bhronaich le 'n tuiteadh duilleach;

'S ni 'n cluinnte gaoir eoin no tuinne,
'N fhad 's a rinn an ceolan fuireach.

" Thig leinn, a Chri-mora, gun bhròn,
Gu talla nan oigheana fial,
Far am bheil Suilmhalda le Treunmor,
A' sealg feidh dhoilleir nan nial."

Chualas a h-osna leoin,
'S i sealltuinn le bròn 'n a deigh;
Sguir an ceol;—an taibhse threig,
'S dh' fhag mise leam fein deurach.
Amhuil tonn air traigh leis fein,
'S am maraich ag eisdeachd o bhruth,
Bha guth mo ghaoil 's i 'g am threigsinn:
Mar aisling sealgair 's an éigh 'g a dhusgadh.
Chuir mise 'n an deigh mo ghlaodh,
Faoin mar uisge ri h-aonach;
Mar smùdan faoin an coillidh fhàs;
Dh' fhag iad sgeir mi am aonar.
O 'n òg-mhadainn gu dall-oidhche,
Mo chaoidh o sin cha do sguir.
—C'uin a chi mi rìs thu Chri-mora?
Ri 'm bheo, bidh mise fo eislean,
Tha m' anam a' snamh an ceo;
Innsibh an doigh an d'eug i.

" An sgeula truagh tra fhuair do bhean,
Tri làithe dhi 'n a tosd gun ghean;
Air a' cheathramh dh' iarr i 'n traigh;
Fhuaras i fein an àit a fir.
Mar shneachda 's an fhireach fhuar,
Mar eal' air cuan na Lanna

Fhuaras i le òighean a gaoil
A theirinn o chaochain nan sliabh,
Le 'm mìn-bhas a' siabadh an deur,
'S le 'n osnaich a' séideadh an ciabh.
—Le lic is gorm-fhòid na tràghadh,
Thog sinn aite-comhnuidh do 'n mhnaoi,
B' iomad òighe 's an là sin dubhach,
'S bu tiamhaidh 'g a cumhadh gach aon:
Amhuil ceol tanais ag eirigh
Air cuilc na Leige mall.
Air leam fein gu b' aoibhinn a cliu,
B'e mo rùn e bhos is thall.
—Ach ciod so 'n solus an Innse-fàil,
O chrann-tàraidh an fhuathais?
Togaibh ar siuil; tairnibh ar raimh;
Grad ruitheadh ar bàrc thar chuanta."

Sheid gaoth dhileas ar beann,
'S cha b' fhann ar buillean 'g a comhnadh;
Sinn a' bualadh mhullach nan tonn,
'S gach sonn is a shùil ri comhrag.
—Bha uileann Dheirg air slios a sgéith,
'S e sruthadh dheur a sios r'a taobh,
" Chi mi Dearg gu tiamhaidh tosdach,
Ulainn nan teud, tog sprochd an laoich."

## *Dàn Chaoilte.*

Ri linn Threin-mhoir nan sgiath,
Ruaig Caoilte am fiadh mu Eite;
Thuit leis daimh chabrach nan cnoc,
'S cho-fhreagair gach slochd d' a éighe.

Chunnaic Min-bheul a gaol,
'S le curach faoin chaidh 'n a dhàil:
Shéid osna choimheach gun bhàigh,
'S chuir i druim an aird air a bàrca.

Chualas le Caoilte a glaodh,
" A ghaoil, a ghaoil, dean mo chomhnadh."
Ach thuirling dalla-bhrat na h-oidhche,
'S dh' fhailnich a caoi-chomhradh.
Mar fhuaim sruthain an céin,
Rainig a h-éighe 'n a chò-dhail
'S air madainn an onfha na tràgha,
Fhuaras gun chàil an òg-bhean.

Thog e 'n cois tràgha a leac,
Aig sruthan bròin nan glas-gheugan;
Is eol do 'n t-sealgair an t-àite,
'S mor a bhàigh ris an teas na greine.

'S bu chian do Chaoilte ri bròn
Feadh an lò an coillteach Eite;
'S fad na h-oidhche chluinnteadh a leon;
Chuireadh e air eoin an uisge déisinn.
Ach bhuail Treun-mor beum-sgéithe;
Le laochraidh bu treun Caoilte:
Uigh air uigh phill a ghean,
Chual e chliu, is lean e 'n t-seilge.

Leam 's cuimhn', arsa Dearg, an laoch,
Mar aisling chaoin a chaidh seach,
Tra stiur e gu h-òg mi aig Eite,
'S a fhliuch a dheur-shuil an leac.

—Ciod fàth do thuiridh, a Chaoilte,
C'uim am bheil t'aos-chiabha snitheach ?
Freagradh dha sud bheireadh Caoilte,
"Tha mo ghaol fo'n fhòid so 'n a luidhe."
—A Chaoilte snaigh dhomhsa bogha.
"'S ann fodha so tha mo ghaol-sa;
O dean an t-àite so thaghal
Mar roghainn o ruith an aonaich."
'S na dh' iarras, a Chaoilte, thugas;
Do chumha bu tric ann am òran;
Nam biodh mo chliu-sa co mairionn,
Is mi le m' leannan 's a' cheo ud!

Is dearbh leam gu bi sin mairionn,
Arsa Cumhall bu chaoin labhairt,
Ach co sud, le 'n sgiathaibh gàbhaidh,
Toirt a sholuis o'n cheud fhàire ?
Sloigh Lochlainn, ma 's maith mo bheachd,
A' cuartach' Innse-fàile le 'm feachd,
'S an righ, bho ard-uinneig stuadhaich,
Ag amharc oirn', a chairde buadhach.
Chi e sinn troi' dheoir, mar cheo,
Ach thuit na deoir, is chi e 'n seol;
Tha aighear a' bruchdadh 'n a shùil.
"Tha Cumhall am fagus le shiuil!"
Feuch Lochlann anuas nar cò-dhail,
'S Armor rompa mar dhamh cròice;
Air traigh Eirinn a lamh, ge bras,
Mise dh' fhuasgail o theanna ghlais.
—Càireadh gach aon air a leis
A lann ghlas, gu traigh 's e leumnaich;
Cuimhnicheadh gach aon a thapadh,

Is mor-ghaisge laoch na Feinne.
—Sgaoil, a Dheirg, do sgiath leathan;
Tarruing, a Chaoirill, do gheal-chlaidhe,
Crath, a Chonaill, do chraosnach,
Is seinn, Ulainn, dàn Catha-baoisge.
Choinnich sinn Lochlann 's cha b' àgh dhuinn;
Sheas iad romhainn gu daingean làidir,
Mar an darag air uchd Mheall-mhoir,
Nach lùb air ailghios na garbh-ghaoith.
Chunnaic Innse-fàil sinn 'g ar sàrach',
Bhruchd iad gun dàil gu'r comhnadh;
Sgapadh an sin Lochlann o chéile;
Shearg gach geug a bha beo dheth.
Choinnich Armor 's righ Innse-fàile,
'S ma choinnich bu ghàbhaidh an iomairt;
Sleagh an righ chaidh 'n uchd a mhor-fhir,
Cha'n fhoghnadh a sgiath da tiughad.
Ghuil Lochlann is Innse-fàil,
Is ghuil na bha làth'r de'n Fheinn:
Is sheinn a bhard gu ro thuirseach,
Tra chunn' e gun deò cheann-feadhna.

*Cumhadh an Fhir mhoir;* no *Tuireadh Armhoir.*

Bha t'airde mar dharaig 's a' ghleann.
Do luaths mar iolair nam beann, gun gheilt;
Do spionnadh mar osunn Loda 'n a fheirg,
'S do lann mar cheo Leige gun leigheas.
O! 's moch do thuras gu d' neoil,
Is òg leinn, a laoich, a thuit thu;
Co dh' innseas do'n aosda nach beo thu;
No co do t'òg-mhnaoi bheir furtachd?

Chi mi t'athair fo éire aois,
Gu faoin an dochas ri d' thigheachd;
A lamh air a shleagh 's i air chrith,
'S a cheann liath, lom, mar chritheach 's an t-sìne.
Meallaidh gach neul a dhall-shùil,
'S e 'n dùil gu faic e do bhàrca;
Thig deo-grein' air aghaidh aosda,
'S a ghlaodh ri oigridh—"Chi mi 'm bàta!"
—Seallaidh a chlann a mach air lear,
Chi iad an ceathach a' seoladh;
Crathaidh esan a cheann liath,
Tha osna tiamhaidh 's a ghnuis bronach.
Chi mi Crimine is fiamh ghàir orr',
A' saoilsinn bhi air traigh 'g ad fhaicinn:
A bile 'n a suain a' cur failt ort,
'S i le gairdeinibh ait 'g ad ghlacadh.
Och! òg-bhean, 's faoin do bhruadar;
An t-uasal gu bràth cha 'n fhaic thu;
Fad o dhachaidh thuit do ghradh,
An Innse-fàil fo smal tha mhaise.
—Duisgidh tus' a Chrimine,
'S chi thu gu robh t'aisling mealltach:
Ach c' uin a dhuisgeas esan o shuain,
No bhios cadal na h-uaighe criochnaicht:
Fuaim ghadhar no buillean sgiath,
Cha chluinnear na chria-thigh caol;
'S a dh' aindeoin gach iomairt is seilg,
Caidlidh 's an leirg an laoch.
A shìol na leirge, na feithibh an treun,
Guth seimh na maidne cha chluinn e;
'S a shìol nan sleagh, na h-earbaibh á chomhnadh,

Cha dean éighe comhraig a dhusgadh.
—Beannachd air anam an laoich,
Bu gharg fraoch ri dol 's gach greis,
Ard-righ Loi'eann, ceann an t-sluaigh,
'S iomad ruaig a chuireadh leis.
—Bha t'airde mar dharaig 's a' ghleann,
Do luaths mar iolair nam beann, gun gheilt;
Do spionnadh mar osunn Loda 'n a fheirg,
'S do lann mar cheo Leige gun leigheas.

Chriochnaich sinn a chaol-chomhnuidh,
'S dh' imich a shloigh thar tuinn;
Bha fuaim an òran tiamhaidh tinn,
'S bu mhuladach air linn an croinn.
B' amhuil am bròn is fead an aonaich,
An cuiseig fhaoin nan gleanntaidh fàsa,
Tra sheideas an osag an ula nan tuama,
'S an oidhche mu 'n cuairt doibh samhach.

---

MAR ghath soluis do m' anam fein,
Tha sgeula na h-aimsir a dh' fhalbh;
Mar ghathaibh soluis air aonach aoibhinn,
'S gach ceum mu 'n cuairt doibh dorcha.
—Ach 's dlù an aoibhneas do bhròn,
Is dubhar a' cheo 'g an ruagadh;
Ni e greim orr' air sleibhtibh ard,
Is bidh na gathanna graidh air am fuadach.
—Is amhuil, mar sholus troimh neul,
Gu m' anam thig sgeul an Deirg,
Mac-samhuil an cath an Fhir-mhoir,
M' anam mar sheol 's an doininn fheirgich.

An talla stuadh-ghlas Innse-fàil,
Chaith sinne mar b' àbhaist an oidhche,
Chaidh 'n t-slige 's an t-oran mu 'n cuairt,
'S cha bu dual duinn bhi gun aoidheachd.
Glaodhan bròin, uair seach uair,
Thainig gu 'r cluais air sgiath na gaoithe;
Dh' iarr Ulann is Suil-mhaith mu 'n cuairt.
Chunnas Crimin' aig uaigh an laoich.
—Nuair a thuit a h-Armor 's an truid,
Thuit ise so dhubhar géige;
Ach shnàig i 's an oidhche gus uaigh,
Rinn i leaba gun luadh ri eirigh.
Thog sinn leinn i gu fòil,
Le 'r n-osna bhròin a' freagairt d'a caoidh;
Is thugas i gu teach Innse-fàil,
Bu tiamhaidh dh' fhag sud an oidhche!
Ghlac Ulann fa dheireadh chruit-chiuil,
'S gu ciuin farasda fòil,
Dh' iarr e, feadh torman gach teud,
Ceol eag-samhuil le mheoir.

*Sgeula Mhor-ghlain is Mhin'onn.*

Co so tuirling o'n cheo,
'S a' dortadh a leoin air a' ghaoith?
O! 's domhain a' chreuchd tha 'n a chliabh,
'S is doilleir am fiadh ud r'a thaobh!
Sud taibhse Mhorghlain na maise,
Triath Shli'ghlais nan iomadh sruth;
Thainig e gu Mor-bheinn le ghaol,
Nighean Shora bu chaoine cruth.
Thog esan r'ar n-aonach gun bhàigh,

Ruaigidh e 'n taibhse gu luath ;
Beannachd is buaidh leat ad tràsa."

"'S gur ioghna leam fein do ràite,
Bhaird Chumhaill, 's nach b'e àbhaist
Laoich do thighe riamh gu fagadh
Iad an caraid an uair gàbhaidh."

Dh' aithnich Gealachas guth an Deirg,
'S mar bu ghnà leis air an leirg,
Rinn e miolaran, 's thug leum gàbhaidh,
Le mor aoibhneas ghios na tràgha.
Mar shaighead o ghlacaibh an iubhair,
Bha chasan a' siubhal nam barra-thonn ;
'S b' aite leis na mac na h-eilde
Dearg, 's e leum ri uchd a bhràghad.

'S chunnacas sodan na déise,
Le solus bristeach nan reultan,
Mac-samhuil coinneamh nan cairdean
An tra tharlas doibh an céin-thir.

'S ni 'm bu chuimhne le Dearg ar loingeas,
Aig ro-mheud aighir 's a' shòlais.
Mur tugadh Gealachas air laimh e
Ghios na tràgha siar 'n ar cò-dhail.

'S am beo dhuit, a Dheirg, a chailleadh
An cuan salach nan garbh-thonn ;
'S ioghnadh do thearnadh o'n bhàs
A shluig le ganraich a suas thu.

Le tulgadh tuinn' air mo luasgadh,
Bha mis' an oidhch' fhuar sin gu latha;
Seachd gealaich, 's gach aon mar bhliadhna,
Le 'n tràghadh 's le 'n lionadh chaidh tharam.
Chaith mi 'n là ri manran ciuil,
Ag eisdeachd nuallan thonn is ian;
'S an oidhch' an tiamh-chomhradh thaibhse,
'G èala' 'm foill air coin na tràghadh.
'S neo-ghrad 's an àite so ghrian,
Is mall-cheumach triall na gealaich;
A Righ Chumhaill, nach b' ioghnadh
Gu b'fhaide gach mìos na bliadhna!
—Ach ciod so aobhar 'ur bròin?
Chi mi 'ur deoir a' sruthadh;
An e mo sgeul truaghsa dhuisg iad?
Is cruaidh leam gur cùis a's dubhaich'!
—Nach beo Cri-mora mo ghaoil?—
Og-bhean chaoin! tha mise dubhach,
Bho chunnas thu seoladh nan nial
A dh' iadh mu sholus na h-oidhche,
Tra dh' amhairc i nuas, tro 'n fhrois,
Air gnuis fhoisneach na doimhne.

Chunnas i air chaochla dreach,
'S a ciabha clearc a' sileadh dheur;
Dh' aithnich mi cruth mo ghaoil,
'S an t-aobhar o'n chuan mu 'n d' eirich.

. . . . .

"Nach truagh leat mis' a Chri-mora,
'M fag thu am onrachd an so mi?"
—Chuairtich òigh-thaibhs' i le 'n ceolan,
Mar ghaoith bhronaich le 'n tuiteadh duilleach;

'S ni 'n cluinnte gaoir eoin no tuinne,
'N fhad 's a rinn an ceolan fuireach.

"Thig leinn, a Chri-mora, gun bhròn,
Gu talla nan oigheana fial,
Far am bheil Suilmhalda le Treunmor,
A' sealg feidh dhoilleir nan nial."

Chualas a h-osna leoin,
'S i sealltuinn le bròn 'n a deigh;
Sguir an ceol;—an taibhse threig,
'S dh' fhag mise leam fein deurach.
Amhuil tonn air traigh leis fein,
'S am maraich ag eisdeachd o bhruth,
Bha guth mo ghaoil 's i 'g am threigsinn:
Mar aisling sealgair 's an éigh 'g a dhusgadh.
Chuir mise 'n an deigh mo ghlaodh,
Faoin mar uisge ri h-aonach;
Mar smùdan faoin an coillidh fhàs,
Dh' fhag iad sgeir mi am aonar.
O 'n òg-mhadainn gu dall-oidhche,
Mo chaoidh o sin cha do sguir.
—C'uin a chi mi rìs thu Chri-mora?
Ri 'm bheo, bidh mise fo eislean,
Tha m' anam a' snamh an ceo;
Innsibh an doigh an d'eug i.

"An sgeula truagh tra fhuair do bhean,
Tri làithe dhi 'n a tosd gun ghean;
Air a' cheathramh dh' iarr i 'n traigh;
Fhuaras i fein an àit a fir.
Mar shneachda 's an fhireach fhuar,
Mar eal' air cuan na Lanna

Fhuaras i le òighean a gaoil
A theirinn o chaochain nan sliabh,
Le 'm mìn-bhas a' siabadh an deur,
'S le 'n osnaich a' séideadh an ciabh.
—Le lic is gorm-fhòid na tràghadh,
Thog sinn aite-comhnuidh do 'n mhnaoi,
B' iomad òighe 's an là sin dubhach,
'S bu tiamhaidh 'g a cumhadh gach aon:
Amhuil ceol tanais ag eirigh
Air cuilc na Leige mall.
Air leam fein gu b' aoibhinn a cliu,
B'e mo rùn e bhos is thall.
—Ach ciod so 'n solus an Innse-fàil,
O chrann-tàraidh an fhuathais?
Togaibh ar siuil; tairnibh ar raimh;
Grad ruitheadh ar bàrc thar chuanta."

Sheid gaoth dhileas ar beann,
'S cha b' fhann ar buillean 'g a comhnadh;
Sinn a' bualadh mhullach nan tonn,
'S gach sonn is a shùil ri comhrag.
—Bha uileann Dheirg air slios a sgéith,
'S e sruthadh dheur a sios r'a taobh,
"Chi mi Dearg gu tiamhaidh tosdach,
Ulainn nan teud, tog sprochd an laoich."

## *Dàn Chaoilte.*

Ri linn Threin-mhoir nan sgiath,
Ruaig Caoilte am fiadh mu Eite;
Thuit leis daimh chabrach nan cnoc,
'S cho-fhreagair gach slochd d' a éighe.

"Is b'annsa Dearg seach neach fo 'n ghrein o!
Seach m' athair deurach, 's mo mhathair chaomh.
Tha 'n suil ri lear gu tric 's an eigheach;
Ach b' annsa leamsa dol eug le m' ghaol.
"Is lean mi 'n cein thar muir is glinn thu,
'S laidhinn sìnte leat 's an t-slochd;
O! thigeadh bàs no torc do m' reubadh,
Neo 's truagh mo chàramh féin an nochd.
"Is rinneadh leaba dhuinn an raoir,
Air an raon ud cnoc nan sealg;
'S ni 'n deanar leab' air leth an nochd dhuinn,
'S ni 'n sgarar mo chorp o Dhearg.
"Tuirlibh, o thaibhse nan nial,
O ionadan fial nam flath!
Tuirlibh air ghlas-sgiathaibh 'ur ceo,
Is glacaibh mo dheo gun athadh!
"Oighean tha 'n tallaibh an Trein,
Deilbhibh ceo-eideadh Chrimine;
Ach 's annsa leam sgiobul mo Dheirg;
A'd sgiobuls', a Dheirg, biom!"

Is mhothaich sinn 'g a treigsinn a guth,
Mhothaich sinn gun lugh' a meoir.
Thog sinn Dearg, ach bu ro-anmoch;
Crimine bha marbh gun deo.

. . . . . . .

Thuit a' chlàrsach as a laimh;
Dh'imich 's an dàn a h-anam.
Thaisg an laoch i air an traigh,
Le Crimora, a cheud ghradh;
Is dh' ullaich e 's an àite cheudna
An leac ghlas fo 'n laidh e fein.

'S chaidh dithis deich samhraidh mu 'n cuairt,
Is dithis deich geamhraidh le 'm fuachd o sin;
An cian ud tha Dearg 'n a uaimh,
'S cha 'n eisd e ach fuaim gun ghean;
'S tric mis' a' séinn da tra nòin,
'S Crimin' air a ceo-soillse.

---

MORRISON AND GIBB, EDINBURGH,
PRINTERS TO HER MAJESTY'S STATIONERY OFFICE.

